# LIST OF GAELIC BOOKS

*And Works on the Highlands*

PUBLISHED AND SOLD BY

## MACLACHLAN & STEWART,

BOOKSELLERS TO THE UNIVERSITY,

63 & 64 SOUTH BRIDGE, EDINBURGH.

**A liberal discount allowed on orders for exportation or for private circulation.**

| | s. | d. |
|---|---|---|
| M'Alpine's Gaelic and English Pronouncing Dictionary, with Grammar, 12mo, *cloth*, | 9 | 0 |
| ... Ditto ditto, *hf.-bound calf*, | 11 | 0 |
| ... English and Gaelic, separately, *cloth*, ... | 5 | 0 |
| M'Leod and Dewar's Gaelic Dictionary, *cloth*, ... | 10 | 6 |
| Alleine's Alarm to the Unconverted, ... ... | 1 | 6 |
| ... Saint's Pocket Book, *cloth*, 1s. *sewed*, | 0 | 6 |
| An T-Oranaiche, by Sinclair, 8vo, *cloth*,... ... | 10 | 6 |
| Assurance of Salvation, 18mo, *sewed*, ... ... | 0 | 6 |
| Baxter's Call to the Unconverted, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| ... Saint's Rest, translated by Rev. J. Forbes, | 2 | 6 |
| Beith's Catechism on Baptism, 18mo, *sewed*, ... | 0 | 1 |
| Bible in Gaelic, 8vo, *strongly bound in leather*, ... | 7 | 6 |
| Blackie's (Prof.) Language and Literature of the Scottish Highlands, 8vo, *cloth*, ... ... | 6 | 0 |
| Bonar's (Rev. Dr H.) Christ is All, 18mo, *sewed*, | 0 | 3 |
| ... God's Way of Peace, ... ... ... | 1 | 0 |
| Buchannan (Dugald) of Rannoch's Life and Conversion, with his Hymns, 18mo, *cloth*, | 2 | 0 |
| ... The Hymns, separately, 18mo, *sewed*, ... | 0 | 3 |
| ... Reminiscences of, with his Hymns, and an English version of them by Rev. A. Sinclair, Kemore, *cloth*, ... ... | 3 | 0 |
| Bunyan's Come and Welcome, 18mo, *cloth*, ... | 2 | 0 |
| ... World to Come, or Visions from Hell, *cloth*, | 1 | 6 |
| ... Grace Abounding, 18mo, *cloth*, ... ... | 2 | 0 |
| ... Pilgrim's Progress (*three parts*), *cloth*, ... | 2 | 6 |
| ... Water of Life, *cloth*, ... ... ... | 1 | 0 |

| | s. | d. |
|---|---|---|
| Bunyan's Sighs from Hell, 18mo, *cloth*, ... ... | 2 | 0 |
| ... Heavenly Footman, 18mo, *cloth*, ... ... | 1 | 0 |
| Burder's Village Sermons, 18mo, *cloth*, ... ... | 1 | 6 |
| Carswell's Gaelic Prayer Book, edited by Rev. Dr M'Lauchlan, ... ... ... ... ... | 15 | 0 |
| Catechism, Shorter, 1d. Gaelic and English, | 0 | 2 |
| ... Mother's, 1d. Gaelic and English, | 0 | 2 |
| Celtic Magazine, Monthly, ... ... ... | 0 | 6 |
| Celtic (The) Garland, Gaelic and English, with Popular Gaelic Readings, *paper*, 1s.; *cloth*, | 1 | 6 |
| Clarsach Na Coille; a Collection of Gaelic Poetry, by Rev. A. M'Lean Sinclair, ... ... | 3 | 6 |
| Confession of Faith, fcap. 8vo, *cloth*, ... ... | 2 | 6 |
| Dewar's (Rev. Dr) The Gaelic Preacher, 8vo, ... | 0 | 4 |
| Doctrine and Manner of the Church of Rome, ... | 0 | 3 |
| Doddridge's Rise and Progress, 12mo, *cloth*, ... | 3 | 0 |
| Dyer's Christ's Famous Titles, 18mo, *cloth*, ... | 2 | 6 |
| Earle's Sacramental Exercises, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| Edwards' (Rev. Jonathan) Sermon, *sewed*, ... | 0 | 2 |
| Gael (The), a Gaelic Magazine, bound in cloth in one vol., for 1876 and 77, ... ... ... | 7 | 6 |
| Gaelic First Book, 18mo, 2d.; Second do., ... | 0 | 4 |
| Gaelic Melodies, English and Gaelic Words, with Music, *new notation*, ... ... ... ... | 0 | 6 |
| Gaelic Tracts, different kinds, *sorted*, for ... | 1 | 0 |
| Grant's (Rev. Peter) Hymns, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| Guthrie's Christian's Great Interest, 18mo, *cloth*, | 2 | 0 |
| Hall's (Newman) Come to Jesus, ... ... ... | 0 | 6 |
| Harp of Caledonia, Gaelic Songs, 32mo, *sewed*, | 0 | 4 |
| Haughton's "A Saviour for You," ... ... | 0 | 2 |
| Historical Tales and Legends of the Highlands, by Alex. Mackenzie, ... ... ... ... | 2 | 6 |
| History of the Scottish Highlands, Highland Clans, and Regiments, illustrated with Portraits and Tartans, 2 vols., 8vo, 56s. for | 40 | 0 |
| History of Animals named in the Bible, ... | 0 | 6 |
| History of Prince Charles, and Jacobite Songs, | 3 | 0 |
| Joseph, Life of, by Macfarlane, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| Joseph, History of, 18mo, *sewed*, ... ... ... | 0 | 4 |
| Laoidhean Eadar-Theangaichte o'n Bheurla, *cloth*, | 0 | 6 |
| Lessons on the Shorter Catechism and the Holy Scriptures, by Forbes, 18mo, ... ... | 0 | 4 |

# LEABHAR

## AIDEACHAIDH A' CHREIDIMH,

LE

## DÀ LEABHAR A' CHEASNACHAIDH,

MAILLE RI

## SUIM AGUS FEUM AN EÒLAIS SHLÀINTEIL:

EADAR-THEANGAICHTE O 'N BHEURLA
CHUM GAELIC ALBANNAICH,

AIR TUS LE

SEANADH EARRA-GHAEIL 'S A' BHLIADHNA MDCCXXV;

A RÌS LE

GILEABART MACDHÒMHNUILL, 'S A' BHLIADHN' MDCCCIV;

AGUS A NIS ATH-LEASAICHTE CHUM NA CÀNAIN
GHNÀTHAICHTE, 'S A' BHLIADHN'
MDCCCXXXVIII.



DUN-EIDINN:
MACLACHLAN AND STEWART,
SOUTH BRIDGE.

# AN CLAR-INNSIDH.

*Taobh duilleig*





# ADVERTISEMENT.

THE Confession of Faith, including the Larger and Shorter Catechisms, was first translated into Gaelic under direction of the Synod of Argyle, by certain of its members, and published in 1725. A new Edition, by the late Mr. Gilbert M'Donald, Teacher in Edinburgh, appeared in 1804, including the "Sum and Substance of Saving Knowledge, with the Use thereof," first published by the Society in Scotland for Propagating Christian Knowledge, in the Gaelic language, in 1767. The Edition by the Synod of Argyle had long become, from the orthography used in it, almost unintelligible. To correct this, and to supply the "Sum and Substance of Saving Knowledge, and Practical Use thereof," was the object of Mr. M'Donald's Edition. Since the date of the latter, the revisions made in subsequent editions of the Gaelic Scriptures, had also rendered it in its turn irksome, and in part unintelligible, to readers of the Gaelic language. While the orthography of the authorized translation of the Scriptures now in use may be considered, generally, the best, and doubtless, that most familiar, to those dependant upon the Gaelic language for religious instruction, it appeared desirable that a new Edition should be furnished; and the Publishers accordingly undertook it.

In this Edition, the orthography is brought into conformity with that of the Gaelic Scriptures now in use. Any minor deviations from that standard, it is hoped, will rather facilitate than impede the reader's progress, and perception of the meaning. The Editor has carefully studied perspicuity, with accuracy of grammatical structure; and to secure this in brief sentences, setting forth abstract propositions, without transgressing the use and wont of the language, is a task not without diffi-

culty. The Scripture Proofs have been carefully compared and revised: and the practical use of these ought to be specially urged, forming, as they do, the true foundation of the doctrines propounded.

The Editor, with the Publishers, earnestly hopes, that the present Edition of the Confession of Faith, in the Gaelic language, will render an accurate knowledge of the essential principles of the Christian faith still more accessible than it has hitherto been among our countrymen in the Highlands and Islands of Scotland. The too great practical desuetude into which this invaluable summary of Christian knowledge has fallen, demands to be remedied. And while the work is now presented to the public in the cheapest possible form, and so adapted to the present standard and use of the language, that any one able to read the Scriptures in Gaelic may easily peruse it, a valuable benefit may be conferred by making the Confession of Faith a household book among those of our countrymen, in whose ordinary language in all spiritual matters, it now appears; and its extensive circulation, through the Divine blessing, may be a means of establishment in the faith once delivered to the saints, to this and to future generations.

The degree of uniformity now introduced into the written use of the language, rendering it improbable, with other concurrent circumstances, that any material alterations shall in future take place, the present Edition has been stereotyped, and the accuracy of future reprints secured.

## EARAIL.

A Chàirdean Ionmhuinn,

Is mòr agus is iongantach an ni, an Tighearn Iehobhah bhi a' labhairt agus a' saothrachadh ris an duine, cnuimh thruaillidh pheacach na talmhainn. Tha so 'n a aobhar iongantais agus gàirdeachais do na h-ainglibh air nèamh, 'n a chùis fharmaid do na h-ainglibh a thuit agus a chaill an ceud inbhe. Is muladach an gnothuch Dia bhi a' faotainn diùltaidh o dhaoinibh, le dìmeas bhi air a dhèanamh leo air a' ghairm nèamhaidh. Is ann anns an fhocal, tha a' ghairm sin a' tighinn do bhur n-ionnsuidh-sa. Am bheil Focal an Tighearn agad, — na Sgriobtuire naomha, — ann do làimh? — ann do theaghlach? — ann ad ionad-còmhnuidh? — no eadhon an ad choimhearsnachd? Riut-sa, ma tha, tha Dia, mar Dhia ann an Criosd, le a Spiorad Naomh, a' labhairt agus a' saothrachadh. Is i so àithne Chriosd, — an Ti sin is e e féin am Focal, brìgh agus suim an fhocail sgrìobhta, "Rannsaichibh na Sgriobtuirean." A rìs, tha Criosd ag ràdh, "Is i so a' bheatha mhaireannach, eòlas a bhi aca ort-sa an t-aon Dia fìor, agus air Iosa Criosd a chuir thu uait." Is e am focal sgrìobhta meadhon an eòlais sin, air a leughadh mar air a shearmonachadh. Tha Dia a' labhairt leis, a' labhairt riut-sa; — a' gairm oirnn, a' guidheadh oirnn, "tre a mhac" agus le a Spiorad, sinn bhi air ar dèanamh réidh ris féin, agus greim a ghabhail do 'n bheatha mhaireannaich. Gu cinnteach, a chàirdean ionmhuinn, is e am peacadh a 's mò do na h-uile peacadh, bhi diùltadh na gairme so. Labhramaid ris gach neach air leth. Am bheil thusa, fathast fuidh chiont agus fuidh dhìteadh a' pheacaidh a 's mò so? Is ceist chudthromach so. Agus na h-abair-sa, — "Cha 'n 'eil fios agam, am bheil no nach 'eil." Na h-abair so, — na dèan mealladh air t' anam féin; oir, ma 's e agus gu 'm bheil thusa a' dèanamh dearmaid gu gnàthaichte air Focal Dé; ma 's e agus nach 'eil thu a'

dèanamh obair shònruichte dhuit féin d' an fhocal, 'g a rannsachadh, a chum eòlas fhaotainn ann, air a' bheatha mhaireannaich, agus air slighe na beatha sin; — mur h-obair ghnàthaichte leat-sa sin; tha a' chùis soilleir, dearbhta, gu 'm bheil thu fathast fuidh chionta, fuidh dhìteadh, fuidh chumhachd a' pheacaidh a 's mò so, am fianuis Dé. Faic, agus leugh, teisteas an t-Slànuighir, *Eoin* iii. 19, 20, 21.

Is e cumhachd an dorchadais annad-sa a tha a' fuathachadh an t-soluis. Faic, smuainich, creid, agus gabh fianuis Dé so, air cumhachd a' pheacaidh ghin 'n ad anam féin, a' briseadh a mach agus 'g a thaisbeanadh féin anns a' pheacadh ghnìomha so, thusa a' diùltadh éisdeachd a thoirt do ghuth agus do ghairm Dhé.

A chàirdean ionmhuinn, am bheil sibh ag aideachadh bhi 'n ur buill do 'n Eaglais fhaicsinneich; ag ràdh gu 'm bheil sibh a' creidsinn ann an Dia, agus ann an Iosa Criosd a chuir e uaith? Cha chomasach gu 'm bi an t-aideachadh sin nach 'eil a' fàs a nìos o fhreumh an fhìor eòlais 's a' chridhe, 'n a aideachadh fìrinneach, no a chum slàinte shìorruidh. Gach uile bheachd, gach uile smuain, gach uile, bhreithneachadh, gach uile mhothachadh, a dh' fheudas bhi ann bhur n-inntinn-sa, mu Dhia, mu Chriosd, mu nithibh spioradail agus sìorruidh, nach 'eil a' tighinn a stigh oirbh leis an Fhocal, agus nach 'eil freumhaichte, stéidhichte, air an Fhocal, nach 'eil dearbhta dhuibhse, ann bhur coguis agus bhur tuigse féin, bhi a réir an Fhocail, — tha iad uile mearachdach, agus 'n am mealladh dhuibh oirbh féin. Cha tèarnar aon anam duine, gun teagasg agus gun obair an Spioraid Naoimh 's a' chridhe. Faic, agus leugh, ***Rom.*** viii. 14. Agus is ann leis an Fhocal, tha 'n Spiorad a ghnàth a' teagasg; is e am Focal "claidheamh an Spioraid." Is ann leis araon, tha an Spiorad Naomh ag iompachadh pheacach, agus a' naomhachadh gach neach a tha iompaichte, Faic, ***Eoin*** xvii. 17.

Is ann o aineolas air an Fhocal, tha gach aon mhearachd sgriosail agus bàsmhor a' faotainn buaidh anns an t-saoghal. Agus tha iad sin lìonmhor ann ar latha-ne, air dol a mach am measg dhaoine. Am b' àill leibh, a chàirdean ionmhuinn, bhi air bhur gleidheil uatha sin, — dlùthaichibh ris an Fhocal, 'g a iarruidh mar "bhainne fìor-ghlan," chum agus gu 'm fàs sibh leis.

A nis, tha anns an Leabhar so, uile theagasgan bunaiteach Dhé anns an Fhocal, air an cur r' a chéile, agus air am foillseachadh, agus air an

tabhairt dlùth dhuibh. Tha suim na Fìrinn sin uile, air am bheil an fhìor Eaglais air a stéidheachadh, anns an Leabhair so, agus tha e air a chur, do bhur n-ionnsuidh-sa, chum 's gu 'n gabhadh sibh làn eòlas air an Fhìrinn. Chuireadh an Leabhar so a mach, air tùs, leis an Eaglais choitchionn anns na rìoghachdaibh so, gu bhi 'n a riaghailt creidimh agus teagaisg, ann ar measg, mar choimhthionalaibh, agus mar theaghlaichibh air leth. Is soilleir gu 'n robh fìor theagasg an Spioraid Naoimh aig na daoinibh urramach, aithrichibh ar n-Eaglais, leis an do sgriobhadh an Leabhar so, a' co-aontachadh, le aon inntinn air gach punc dheth. Dh'aontaich co-chruinneachadh ar n-Eaglais-ne, le an saothair-sa, o cheann dà cheud bliadhna, ach beag. Is feumail, gu cinnteach, a chàirdean ionmhuinn, gu biodh aig gach neach dhibhse, làn eòlas air uile theagasgaibh an Leabhair so, cha 'n ann mar a' giùlan ùghdarrais dhaoine, — ach mar a' giùlan agus a' toirt dlùth oirbh, fìrinn Dé, sùim an Fhocail sin a thug Dia, mar so air a shoilleireachadh, agus air a mhìneachadh dhuibh, agus air bhur son, leo-san aig an robh treòrachadh a Spioraid féin gu cinnteach, do bhrìgh agus gu 'n do ghléidh iad an Fhìrinn, agus gu 'm bheil an saothair a' toirt glòire do Dhia, 's cha 'n ann ag iarruidh glòire dhoibh féin.

Agus, mar a ta a nis an Leabhar so air a chur a mach ann bhur Cànain ghnàthaichte féin, agus air 'ath-leasachadh, le saothair, a chum 's gu biodh e so-thuigsinn do gach neach d' an comasach Focal Dé a leughadh no thuigsinn air mhodh litireil 's a' chànain sin ;—is dleasdanas àraid agus chudthromach dhuibhse, saothair shònruichte a ghnàthachadh, chum làn eòlas a ghabhail air uile theagasgaibh a' chreidimh a tha sibh ag aideachadh, leis a' mheadhon so; agus an t-eòlas sin a cho-pàirteachadh riusan uile tha dlùth dhuibh ann an dàimh, no timchioll oirbh, ann an inbhe, 's ann an coimhearsnachd. Agus gu sònruichte, a cheannarda Teaghlaich, saothraichibh anns a' ghnothuch so, a thaobh bhur cloinne féin, agus d' an taobh-san uile, a chòmhnuicneas maille ribh. O, na leigibh do bhur fuil agus bhur feòil féin fàs suas ann an aineolas air teagasgaibh na diadhachd. Tha sibh fuidh bhòidibh do 'n Tighearn an togail suas 'n a oilean agus 'n a eagal-sa. Agus mar earail àraid, ghuidheamaid oirbh, ann an aoradh Dhé 'n ur ionadaibh còmhnuidh, agus gu sònruichte air feasgar là an Tighearna, ùine chur air leth, gu earrann do 'n leabhar so, mar an c.udna, a leughadh. Gabhaibh aon teagasg no

dèanamh obair shònruichte dhuit féin d' an fhocal, 'g a rannsachadh, a chum eòlas fhaotainn ann, air a' bheatha mhaireannaich, agus air slighe na beatha sin; — mur h-obair ghnàthaichte leat-sa sin; tha a' chùis soilleir, dearbhta, gu 'm bheil thu fathast fuidh chionta, fuidh dhìteadh, fuidh chumhachd a' pheacaidh a 's mò so, am fianuis Dé. Faic, agus leugh, teisteas an t-Slànuighir, *Eoin* iii. 19, 20, 21.

Is e cumhachd an dorchadais annad-sa a tha a' fuathachadh an t-soluis. Faic, smuainich, creid, agus gabh fianuis de so, air cumhachd a' pheacaidh ghin 'n ad anam féin, a' briseadh a mach agus 'g a thaisbeanadh féin anns a' pheacadh ghnìomha so, thusa a' diùltadh éisdeachd a thoirt do ghuth agus do ghairm Dhé.

A chàirdean ionmhuinn, am bheil sibh ag aideachadh bhi 'n ur buill do 'n Eaglais fhaicsinneich; ag ràdh gu 'm bheil sibh a' creidsinn ann an Dia, agus ann an Iosa Criosd a chuir e uaith? Cha chomasach gu 'm bi an t-aideachadh sin nach 'eil a' fàs a nìos o fhreumh an fhìor eòlais 's a' chridhe, 'n a aideachadh fìrinneach, no a chum slàinte shìorruidh. Gach uile bheachd, gach uile smuain, gach uile, bhreithneachadh, gach uile mhothachadh, a dh' fheudas bhi ann bhur n-inntinn-sa, mu Dhia, mu Chriosd, mu nithibh spioradail agus sìorruidh, nach 'eil a' tighinn a stigh oirbh leis an Fhocal, agus nach 'eil freumhaichte, stéidhichte, air an Fhocal, nach 'eil dearbhta dhuibhse, ann bhur coguis agus bhur tuigse féin, bhi a réir an Fhocail, — tha iad uile mearachdach, agus 'n am mealladh dhuibh oirbh féin. Cha tèarnar aon anam duine, gun teagasg agus gun obair an Spioraid Naoimh 's a' chridhe. Faic, agus leugh, ***Rom.*** viii. 14. Agus is ann leis an Fhocal, tha 'n Spiorad a ghnàth a' teagasg; is e am Focal "claidheamh an Spioraid." Is ann leis araon, tha an Spiorad Naomh ag iompachadh pheacach, agus a' naomhachadh gach neach a tha iompaichte, Faic, ***Eoin*** xvii. 17.

Is ann o aineolas air an Fhocal, tha gach aon mhearachd sgriosail agus bàsmhor a' faotainn buaidh anns an t-saoghal. Agus tha iad sin lìonmhor ann ar latha-ne, air dol a mach am measg dhaoine. Am b' àill leibh, a chàirdean ionmhuinn, bhi air bhur gleidheil uatha sin, — dlùthaichibh ris an Fhocal, 'g a iarruidh mar "bhainne fior-ghlan," chum agus gu 'm fàs sibh leis.

A nis, tha anns an Leabhar so, uile theagasgan bunaiteach Dhé anns an Fhocal, air an cur r' a chéile, agus air am foillseachadh, agus air an

tabhairt dlùth dhuibh. Tha suim na Fìrinn sin uile, air am bheil an fhìor Eaglais air a stéidheachadh, anns an Leabhair so, agus tha e air a chur, do bhur n-ionnsuidh-sa, chum 's gu 'n gabhadh sibh làn eòlas air an Fhìrinn. Chuireadh an Leabhar so a mach, air tùs, leis an Eaglais choitchionn anns na rìoghachdaibh so, gu bhi 'n a riaghailt creidimh agus teagaisg, ann ar measg, mar choimhthionalaibh, agus mar theaghlaichibh air leth. Is soilleir gu 'n robh fìor theagasg an Spioraid Naoimh aig na daoinibh urramach, aithrichibh ar n-Eaglais, leis an do sgriobhadh an Leabhar so, a' co-aontachadh, le aon inntinn air gach punc dheth. Dh'aontaich co-chruinneachadh ar n-Eaglais-ne, le an saothairsa, o cheann dà cheud bliadhna, ach beag. Is feumail, gu cinnteach, a chàirdean ionmhuinn, gu biodh aig gach neach dhibhse, làn eòlas air uile theagasgaibh an Leabhair so, cha 'n ann mar a' giùlan ùghdarrais dhaoine, — ach mar a' giùlan agus a' toirt dlùth oirbh, fìrinn Dé, sùim an Fhocail sin a thug Dia, mar so air a shoilleireachadh, agus air a mhìneachadh dhuibh, agus air bhur son, leo-san aig an robh treòrachadh a Spioraid féin gu cinnteach, do bhrìgh agus gu 'n do ghléidh iad an Fhìrinn, agus gu 'm bheil an saothair a' toirt glòire do Dhia, 's cha 'n ann ag iarruidh glòire dhoibh féin.

Agus, mar a ta a nis an Leabhar so air a chur a mach ann bhur Cànain ghnàthaichte féin, agus air 'ath-leasachadh, le saothair, a chum 's gu biodh e so-thuigsinn do gach neach d' an comasach Focal Dé a leughadh no thuigsinn air mhodh litireil 's a' chànain sin ;—is dleasdanas àraid agus chudthromach dhuibhse, saothair shònruichte a ghnàthachadh, chum làn eòlas a ghabhail air uile theagasgaibh a' chreidimh a tha sibh ag aideachadh, leis a' mheadhon so; agus an t-eòlas sin a cho-pàirteachadh riusan uile tha dlùth dhuibh ann an dàimh, no timchioll oirbh, ann an inbhe, 's ann an coimhearsnachd. Agus gu sònruichte, a cheannarda Teaghlaich, saothraichibh anns a' ghnothuch so, a thaobh bhur cloinne féin, agus d' an taobh-san uile, a chòmhnuicneas maille ribh. O, na leigibh do bhur fuil agus bhur féoil féin fàs suas ann an aineolas air teagasgaibh na diadhachd. Tha sibh fuidh bhòidibh do 'n Tighearn an togail suas 'n a oilean agus 'n a eagal-sa. Agus mar earail àraid, ghuidheamaid oirbh, ann an aoradh Dhé 'n ur ionadaibh còmhnuidh, agus gu sònruichte air feasgar là an Tighearna, ùine chur air leth, gu earrann do 'n leabhar so, mar an ceudna, a leughadh. Gabhaibh aon teagasg no

dhà dheth; gabhadh bhur n-òigridh timchioll am pàrantaibh, am Bìobal beannaichte, agus leughadh iad as, dearbhaidhean nan teagasg, mar a chi sibh iad an so, air an toirt air aghaidh. Agus iarraibh, O, iarraibh gu 'n analaicheadh Spiorad Chriosd, leis an Fhocal air an anamaibh-sa agus air bhur n-anamaibh féin; chum 's gu 'm faiceadh sibh maith a dhaoine taghta-sa, 's gu 'n dèanadh sibh aoibhneas ann an aoibhneas a chinnich-sa. O, a chàirdean ionmhuinn, builichibh ùine, gu h-àraid air lâ naomh an Tighearn, air an t-saothair spioradail so.

Nach dèanadh gach neach dhibh saothar, a chum bhur clann agus sibh féin a dhìon o ghoirt, o ghalaraibh bàsmhor, agus o mhasladh? Dhèanadh. Is e aineolas spioradail gort an anama, is galara bàsmhor do 'n anam, gach uile chumadh teagaisg, nach 'eil a réir na fìrinn, tha 's an Leabhair so air a mìneachadh. Agus dearbhaibh-sa gach teagasg ann, le fìrinn Dé mar tha i sin sgrìobhta 's an Fhocal. Agus tre bheannachadh Chriosd agus oibreachadh a Spioraid, leis an fhìrinn, dìonar bhur n-anama féin, agus anama bhur cloinne o mhasladh sìorruidh. Agus tre a bheannachd-sa, aig am bheil cumhachd agus uachdaranachd, os ceann nan uile, aithnichidh sibh féin an teagasg, a tha o Dhia, agus gur h-ann do rìreadh o Dhia a tha e. Cuimhnichibh, gu bheil iomadh mealladh, fuidh dheadh ainm, am measg dhaoine, air dol a mach 's an t-saoghal. Dearbhaibh-se na h-uile nithe. Coimeasaibh na h-uile teagasg ris an Fhìrinn. A chum so, gnàthaichibh an fhìrinn féin. Anns an Leabhar so, tha i air a toirt dlùth dhuibh Agus gu robh an Spiorad Naomh o nèamh air a dhòrtadh a nuas, gu bhi a' soillseachadh bhur n-inntinn ann an eòlas Chriosd, agus gu bhi ag ath-nuadhachadh bhur toile, gu bhi a' gabhail ris; a chum, air bhur freumhachadh ann-sa, tre 'n Spiorad leis an Fhìrinn, gu 'm fàs sibh suas ann an nuadhachd beatha, sibh féin agus bhur clann araon, agus gu 'm bi ginealach a bheir glòir dha ann ar tìr, o linn gu linn. AMEN.

# AIDMHEIL A' CHREIDIMH

AIR AN DO RÉITICH AIR TÙS

## COIMHTHIONAL NAN DIADHAR,

AIG AN IAR-MHINSTEIR

## AN SASUNN:

*Leis an d'aontaich Ard-Sheanadh Eaglais na H-Alba, chum bhi 'n a chuid éigin do chomh-réite Creidimh, eadar Eaglaisibh Chriosd, anns na trì Rìoghachdaibh*

---

## CAIB. I.

Ged tha solus nàduir, agus oibre a' chruthachaidh agus an fhreasdail a' foillseachadh maitheis, gliocais, agus cumhachd Dhé, air dòigh 's gu bheil iad a' fàgail dhaoine gun lethsgeul *a;* cha leòir iad a thoirt an eòlais sin air Dia, agus air a thoil, a ta feumail chum slàinte *b;* uime sin, chunnacas do'n Tighearn, iomadh uair, agus air iomadh dòigh, e féin fhoillseachadh, agus a thoil féin a thaisbeanadh d'a Eaglais *c;* agus

*a* Rom. ii. 14, 15; Rom. i. 19, 20; Salm xix. 1, 2, 3 Rom. i. 32. agus ii. 1. *b* 1 Cor. i. 21; 1 Cor. ii. 13, 14 *c* Eabh. i. 1.

'n a dhéigh sin, na dh'fhoillsich e a chur sìos gu h-iomlan ann an sgrìobhadh, a chum an fhìrinn a choimhead, agus a chraobh-sgaoileadh, ni 's fèarr, chum barrachd daighneachaidh agus comhfhurtachd do 'n Eaglais, an aghaidh truaillidheachd na feòla, agus mì-ruin Shatain, agus an t-saoghail *d:* agus do bhrìgh so, tha na Sgriobtuire naomha ro fheumail *e*, air bhi do na ceud dòighibh sin, anns an robh Dia air tùs a' foillseachadh a thoil d' a phobull, a bhi nis air sgur *f*.

*d* Gnàth-Fhoc. xxii. 19, 20, 21; Luc. i. 3, 4; Rom. xv. 4; Mat. iv. 4, 7, 10; Isa. viii. 19, 20. *e* 2 Tim. iii. 15; 2 Phead. i. 19. *f* Eabh. i. 1, 2.

II. Fuidh ainm an Sgriobtuir Naoimh, no Focal sgrìobhta Dhé, tha a nis againn uile Leabhraichean an t-Seann Tiomnaidh, agus an Tiomnaidh Nuaidh, agus is iad so iad.

## LEABHRAICHEAN AN T-SEANN TIOMNAIDH.

Leabhar
*Genesis*
*Ecsodus*
*Lebhiticus*
*Aireamh*
*Deuteronomi*
*Iosua*
*Breitheamhna*
*Rut*
1 *Samuel*
2 *Samuel*
1 *Righ*

Leabhar nan 2 *Righ*
1 *Eachdraidh*
2 *Eachdraidh*
*Esra*
*Nehemiah*
*Ester*
*Iob*
*Sailm*
*Gnàth-Fhocai*
*Eclesiastes*
*Dàn Sholaimh*
*Isaiah*

Leabhar
*Ieremiah*
*Tuireadh*
*Eseciel*
*Daniel*
*Hosea*
*Ioel*
*Amos*
*Obadiah*

Leabhar
*Ionah*
*Micah*
*Nahum*
*Habacuc*
*Sephaniah*
*Hagai*
*Sechariah*
*Malachi.*

## LEABHRAICHEAN AN TIOMNAIDH NUAIDH.

An Soisgeul do réir
*Mhata*
*Mharcuis*
*Lucais*
*Eoin*
*Gnìomhara nan Abstol*

Litir Phòil chum nan
*Romhanach*
1 *Corintianach*
2 *Corintianach*
*Galatianach*
*Ephesianach*
*Philipianach*
*Colosianach*
1 *Tesalonianach*
2 *Tesalonianach*
1 *Thimoteuis*
2 *Thimoteuis*
*Thituis*
*Philemoin*
*Eabhruidheach*
*Litir Sheumais*
1 *Litir Pheadair*
2 *Litir Pheadair*
1 *LitirEoin*
2 *Litir Eoin*
3 *Litir Eoin*
*Litir Iudais*
*Taisbeanadh Eoin.*

Tha na Leabhraichean so uile air an tabhairt le deachdadh Spioraid Dé, chum a bhi 'n an riaghailt creidimh agus beatha *g*.

*g* Luc. xvi. 29, 31; Eph. ii. 20; Taisb. xxii. 18, 19; 2 Tim. ii. 16.

III. Na Leabhraichean d' an goirear gu coitchionn na h-Apocripha, cha chuid air bith do riaghailt nan Sgriobtur iad, do bhrìgh 's nach robh iad air an deachdadh le Spiorad Dé; agus uime sin, cha 'n 'eil ughdarras air bith aca ann an Eaglais Dé, agus cha chòir am meas no an gnàthachadh, ach mar sgrìobhaidhean eile dhaoine *h*.

*h* Luc. xxiv. 27, 44; Rom. iii. 2; 2 Phead. i. 21.

IV. Cha 'n ann o theisteas duine, no Eaglais air bith, a ta ùghdarras an Sgriobtuir Naoimh, d' an còir creideas agus ùmhlachd a thabhairt; ach gu h-iomlan o Dhia, (neach is e 'n fhìrinn féin) Ughdair an Sgriobtuir; uime sin is còir gabhail ris an Sgriobtuir, a chionn gur h-e focal Dé e *i*.

*i* 2 Phead. i. 19, 21; 2 Tim. iii. 16; 1 Eoin v. 9; 1 Tes. ii. 13.

V. Feudaidh teisteas na h-Eaglais ar brosnachadh, agus ar tarruing gu meas mòr agus urramach a bhi againn air na Sgriobtuiribh Naomha *k*. Agus tha nèamhachd na cùise féin, éifeachd an teagaisg, mòralachd nam briathar, co-sheirm gach cuid deth ri chéile, a' chrìoch gus am bheil e uile, (eadhon an uile ghlòir a thabhairt do Dhia) an làn-fhoillseachadh a ta se a' deanamh air an aon slighe sin a tha chum slàint' an duine, na h-iomadh deadh bhuadhan eile gun choimeas, agus 'fhoirfidheachd iomlan; — tha iad sin uile 'n an reusoin leis am bheil e a' dearbhadh gu leòr-shoilleir, gur e féin focal Dé; ach, gidheadh is ann o obair an Spioraid Naoimh, 's an taobh stigh, a' togail fianuis trid an fhocail, ann ar cridhibh, a ta ar làn-chinnte agus ar dearbhachd

*k* 1 Tim. iii. 15.

air fìrinn neo-mhearachdach, agus ùghdarras diadhaidh nan Sgriobtur *l*.

*l* 1 Eoin ii. 20, 27; Eoin xvi. 13, 14; 1 Cor. ii. 10, 11, 12; Isa. lix. 21.

VI. Tha uile chomhairle Dhé mu thimchioll nan uile nithe a ta feumail chum a ghlòire féin, slàinte an duine, creidimh agus beatha, air an cur sìos gu soilleir dìreach anns na Sgriobtuiribh; no feudar an tarruing le deadh reusonachadh daingean o na Sgriobtuiribh; ris nach còir aon ni a chur, uair air bith, cia ac' is ann o nuadh fhoillseachadh spioraid, no o ghnàthachadh dhaoine *m*; gidheadh, tha sinn ag aideachadh, gu bheil soillseachadh Spioraid Dhé 's an leth stigh feumail, chum nan nithe sin a ta air am foillseachadh 's an fhocal a thuigsinn gu slàinteil *n*: agus gu bheil nithe àraid, do thaobh aoraidh Dhé agus riaghlaidh na h-Eaglais, coitchionn do ghnìomharaibh agus do cho-chomunn dhaoine, a ta gu bhi air an òrduchadh le solus nàduir agus le gliocas criosduidh, do réir riaghailtean farsuinn an fhocail, a tha do ghnàth gu bhi air an tabhairt fainear *o*.

*m* 2 Tim. iii. 15, 16, 17; Gal. i. 8, 9; 2 Tes. ii. 2. *n* Eoin vi. 45; 1 Cor. ii. 9, 10, 11, 12. *o* 1 Cor. xi. 13, 14; 1 Cor. xiv. 26, 40.

VII. Cha 'n 'eil na h-uile nithe a ta 's na Sgriobtuiribh ionann so-thuigsinn annta féin, no ionann soilleir do gach neach *p*; gidheadh na nithe sin a ta feumail aithne bhi orra, an creidsinn agus an coimhead, chum slàinte, tha iad co soilleir air an cur sìos,

*p* 2 Phead. iii. 16.

agus air am fosgladh an àit éigin 's an Sgriobtuir, 's gu feud cha 'n e mhàin daoine fòghluimte, ach fòs daoine neo-fhòghluimte, an tuigsinn gu diongmholta, le feum dligheach a dhèanamh do na meadhonaibh gnàthaichte *q*.

*q* Salm cxix. 105, 130.

VIII. Air do 'n t-Seann Tiomnadh 's a' chànain Eabhruidheach, (cainnt dùthcha pobuill Dé 's an t-sean-aimsir) agus do 'n Tiomnadh Nuadh 's a' Ghréigis (a' chainnt air am b' eòlaiche na cinnich gu coitchionn, 's an àm an do sgrìobhadh e) bhi air an deachdadh le Dia, gu neo-mheadhonach, agus trid a chùram-sa, agus a fhreasdail àraid féin, air an coimhead fìor-ghlan air feadh gach uile linn, tha iad uime sin prìomh-ùghdarrach *r*; ionnus gur còir do 'n Eaglais gach connsachadh mu chreidimh a thabhairt fuidh am breith *s*. Ach a chionn nach 'eil eòlas air na ceud chainntibh ud aig pobull Dé uile, aig am bheil còir air na Sgriobtuiribh, agus d' am buin iad, agus d' am bheil air 'òrduchadh an leughadh agus an rannsuchadh ann an eagal Dé *t*; uime sin is còir an cur ann an cainnt ghnàthaichte gach dùthcha gus an tig iad *u*; chum air bhi do fhocal Dé, 'n a chòmhnuidh gu saoibhir anns na h-uile, gu 'n dèan iad aoradh dha air mhodh thaitneich *w*; agus gu 'm biodh dòchas aca trid foighidinn agus comhfhurtachd nan Sgriobtur *x*.

*r* Mat. v. 18. *s* Isa. viii. 20; Gnìomh. xv. 15; Eoin v. 39, 46. *t* Eoin v. 39. *u* 1 Cor. xiv. 6, 9, 11, 12, 24, 27, 28. *w* Col. iii. 16. *x* Rom. xv. 4.

IX. 'S e an Sgriobtur féin an riaghailt neo-mhearachdach a chum an Sgriobtur a mhìneachadh; agus

uime sin 'n uair a bhios ceist mu sheadh fìor agus iomlan Sgriobtuir air bith (agus cha 'n 'eil iomadh seadh aige, ach a h-aon a mhàin) feumar a rannsachadh, agus 'fhiosrachadh o earrannaibh eile a ta labhairt ni's soilleire *y*.

*y* 2 Phead. i. 20, 21 ; Gnìomh. xv. 15, 16.

X. Cha 'n fheudar gur neach air bith eile ach an Spiorad Naomh a' labhairt anns an Sgriobtur, a 's àrd-bhreitheamh ann, leis am bheil gach uile chonnsachadh mu chreidimh r' a chrìochnachadh, agus uil' òrduigh nan ard-Sheanaidh, barailean shean Sgrìobhairean, teagasga dhaoine, agus spioraid dhìomhair, r' an ceasnachadh ; an Neach fòs, is ann ri a bhreitheanas is coir dhuinn seasamh *z*.

*z* Mat. xxii. 29, 31 ; Eoh. ii. 20 · le Gnìomh. xxviii. 25.

## CAIB. I.

### *Mu Dhia, agus an Trìonaid Naomh.*

I. Cha 'n 'eil ann ach aon Dia a mhàin *a*, an Dia beò, fìor *b*, neach a ta neo-chrìochnach ann am bith, agus ann an iomlanachd *c*, Spiorad ro fhìor-ghlan *d*, neo-fhaicsinneach *e*, gun chorp, gun earrannaibh *f*, gun fhulangasaibh *g*, neo-chaochlaideach *h*, Neach nach feudar a thomhas *i*, bith-bhuan *k*, Neach nach

*a* Deut. vi. 4 ; 1 Cor. viii. 4, 6. *b* 1 Tes. i. 9 ; Ier. x. 10. *c* Iob xi. 7, 8, 9 ; xxvi. 14. *d* Eoin iv. 24. *e* 1 Tim. i. 17. *f* Deut. iv. 15, 16 ; Eoin. iv. 24 ; le Luc. xxiv. 39. *g* Gnìomh. xiv. 11, 15. *h* Seum. i. 17 ; Mal. iii. 6. *i* 1 Righ viii. 27 ; Ier. xxiii. 23, 24. *k* Salm xc. 2 ; 1 Tim. I. 17.

feudar gu h-iomlan a thuigsinn *l;* uile-chumhachdach *m*, ro ghlic *n*, ro naomh *o*, làn shaor *p*, àrd-ùghdarrach *q*, ag oibreachadh nan uile nithe do réir comhairl' a thoil' neo-chaochlaideich agus ro-chothromaich *r*, chum a ghlòire féin *s*, ro ghràdhach *t*, gràsmhor, tròcaireach, fad-fhulangach, pailt ann am maitheas, agus ann am fìrinn ; a' maitheadh aingidheachd, eusaontais, agus peacaidh *u* ; a' tabhairt luigheachd dhoibh-san a dh'iarras e gu dìchiollach *w;* agus fòs ro cheart, agus uamhasach 'n a bhreitheanais *x*, a' tabhairt fuath do gach uile pheacadh *y*, agus nach saor air aon dòigh an ciontach *z*.

*l* Salm cxlv. 3. *m* Gen. xvii. 1 ; Taisb. iv. 8. *n* Rom. xvi. 27. *o* Isa. vi. 3 ; Taisb. iv. 8. *p* Salm cxv. 3. *q* Ecsod. iii. 14. *r* Eph. i. 11. *s* Gnàth-Fhoc. xvi. 4 ; Rom. xi. 36. *t* 1 Eoin iv. 8, 16. *u* Ecsòd. xxxiv. 6, 7. *w* Eabh. xi. 6. *x* Neh. ix. 32, 33. *y* Salm v. 5, 6. *z* Nah. i. 2, 3 ; Ecsod. xxxiv. 7.

II. Tha aig Dia gach uile bheatha *a*, Glòir *b*, Maitheas *c*, agus Beannachadh *d*, ann féin, agus uaithe féin ; agus tha e 'n a aonar uile-dhiongmholta ann féin, agus dha féin, gun fheum aige air creutair air bith a rinneadh leis *e*, agus gun e tarruing glòir air bith uatha *f*, ach a mhàin a' foillseachadh a ghlòire fèin annta, leo, dhoibh, agus orra : is e féin aon tobar gach uile bhith, agus is ann uaithe, agus d' a thrid, agus air a shon, a ta na h-uile nithe *g*, agus a ta uachdranachd àrd-Thighearnail aige os an ceann, chum gach aon ni is àill leis féin a dhèanamh leo, air an son, agus orra *h*, 'n a fhianuis tha na

*a* Eoin v. 26. *b* Gnìomh. vii. 2. *c* Salm cxix. 68. *d* 1 Tim. vi. 15 ; Rom. ix. 5. *e* Gnìomh. xvii. 24, 25. *f* Iob xxii. 2, 3. *g* Rom. xi. 36 *h* Taisb. iv. 11 ; 1 Tim vi. 15 ; Dan. iv. 25, 35.

h-uile nithe fosgailte agus follaiseach *i*, Tha 'eolas-sa neo-chrìochnach, neo-mhearachdach, agus neo-cheangailte ris a' chreutair *k*, air chor agus nach 'eil ni air bith neo-chinnteach, no neo-dhearbhta dha *l*, tha e ro naomh 'n a uile chomhairlibh, 'n a uil' oibribh, agus 'n a uil' àitheantaibh *m*, Dha-san dlighear o Ainglibh agus o dhaoinibh, agus o gach creutair eile, ge b' e air bith aoradh, seirbhis, no ùmhlachd a 's toileach leis iarruidh orra *n*.

*i* Eabh. iv. 13. *k* Rom. xi. 33, 34; Salm cxlvii. 5. *l* Gnìomh. xv. 18; Esec. xi. 5. *m* Salm cxlv. 17; Rom. vii. 12. *n* Taisb. v. 12, 13, 14.

III. Ann an aonachd na Diadhachd tha triùir Phearsa a dh' aon nàdur, cumhachd, agus bith-bhuantachd; Dia an t-Athair, Dia am Mac, agus Dia an Spiorad Naomh *o;* cha 'n 'eil an t-Athair o neach air bith, cha 'n 'eil e air a ghineamhuinn, no a' teachd o neach: Tha am Mac air a ghineamhuinn gu bith-bhuan o 'n Athair *p*: Tha 'n Spiorad Naomh a' teachd gu bith-bhuan o 'n Athair agus o 'n Mhac *q*.

*o* 1 Eoin v. 7; Mat. iii. 16, 17, agus xxviii. 19; 2 Cor. xiii. 14. *p* Eoin i. 14, 18. *q* Eoin xv. 26; Gal. iv. 6.

## CAIB. III.

*Mu òrdugh Siorruidh Dhé.*

1. Dh'òrduich Dia o 'n uile Bhith-bhuantachd, le comhairle ro ghlic agus naomh a thoile féin, gu saor, agus gu neo-chaochlaideach, gach aon ni a thàrlas *a;*

*a* Eph. i. 11; Rom. xi. 33; Eabh. vi. 17; Rom. ix. 15. 18.

ach so, air chor agus nach e Dia ùghdair a' pheacaidh *b*, agus nach 'eil fòirneart air a dhèanamh air toil nan creutairean, 's ni mò tha saorsa no neochinnteachd nan dara h-aobharan air a thabhairt uatha, ach tha e ni 's mò air a dhaighneachadh *c*.

*b* Seum. i. 13, 17; 1 Eoin 1, 5. *c* Gnìomh. ii. 23; Mat. xvii. 12; Gnìomh. iv. 27, 28; Eoin xix. 11; Gnàth-Fhoc. xvi. 33.

II. Ged tha Dia fiosrach air gach aon ni a thig, no dh'fheudas teachd gu crìch, fuidh gach aon dòigh air bith a dh'fheudar a bhreithneachadh *d;* gidheadh cha d'òrduich e aon ni a chionn gu 'm faca e roimh làimh e mar ni ri teachd, no mar ni a thigeadh chum crìch ann an dòighibh air leth *e*.

*d* Gnìomh. xv. 18; 1 Sam. xxiii. 11, 12; Mat. xi. 21, 23. *e* Rom. ix. 11, 13, 16, 18.

III. Trid òrduigh Dhé, chum foillseachadh a ghlòire, tha cuid éigin do dhaoinibh, agus do ainglibh *f*, air an roimh-òrduchadh chum na beatha suthain, agus cuid eile air an roimh-òrduchadh chum a' bhàis shìorruidh *g*.

*f* 1 Tim. v. 21; Mat. xxv. 41. *g* Rom. ix. 22, 23; Eph. i. 5, 6; Gnàth-Fhoc. xvi. 4.

IV. Tha na h-ainglean agus na daoine so a bha air an roimh-thaghadh agus air an roimh-òrduchadh mar so, air an comharachadh fa leth, agus gu neochaochlaideach, agus tha 'n àireamh co cinnteach, agus co socraichte, 's nach feudar a mheudachadh, no a lughdachadh *h*.

*h* 2 Tim. ii. 19; Eoin. xiii. 18.

V. Iadsan a ta air an tagh-òrduchadh roimh làimh

chum beatha, rinn Dia roimh thoiseach an t-saoghail, do réir comhairle dhìomhair a ruin shìorruidh, agus neo-chaochlaideich, agus do réir comhairle dhìomhair agus gean maith a thoile féin, an taghadh ann an Criosd chum glòire shìorruidh *i*, o a shaor-ghràs agus a ghràdh féin, gun roimh-shealladh air creidimh, no deadh oibre, no air buan-mhaireachduinn ann an aon dhiubh, no air aon ni eile 's a' chreutair, mar chumhachaibh, no mar aobharaibh, 'g a bhrosnachadh chuige so *k*; agus so uile chum cliù a ghràis ghlòrmhoir *l*.

*i* Eph. i. 4, 9, 11; Rom. viii. 30; 2 Tim. i. 9; 1 Tes. v. 9. *k* Rom. ix. 11, 13, 16. *l* Eph. i. 6, 12.

VI. Mar dh'òrduich Dia na daoine taghta chum glòire, is amhluidh le rùn-sìorruidh agus ro shaor a thoile, roimh-òrduich e na h-uile meadhon a ta chuige sin *m*; uime sin tha iadsan a ta air an taghadh, air dhoibh tuiteam ann an Adhamh, air an saoradh le Criosd *n*, air an gairm gu h-éifeachdach chum creidimh ann an Criosd le a Spiorad ag oibreachadh ann an àm iomchuidh; tha iad air am fìreanachadh, air an uchd-mhacachadh, air an naomhachadh *o*, agus air an coimhead le 'chumhachd, trid creidimh chum slàinte *p*. Agus cha 'n 'eil muinntir 's am bith eile air an saoradh le Criosd, air an gairm gu h-éifeachdach, air am fìreanachadh, air an uchd-mhacachadh, air an naomhachadh, agus air an sàbhaladh, ach na daoine taghta mhàin *q*.

*m* 1 Phead. i. 2; Eph. i. 4, 5; Eph. ii. 10; 2 Tes. ii. 13. *n* 1 Tes. v. 9, 10; Tit. ii. 14. *o* Rom. viii. 30; Eph. i. 5; 2 Tes. ii. 13. *p* 1 Phead. i. 5. *q* Eoin xvii. 9; Rom. viii. 28, gu chrìch; Eoin vi. 64, 65; Eoin x. 26 Eoin viii. 47; 1 Eoin ii. 19.

VII. Chunnacas do Dhia, do réir comhairle dorannsuichte a thoile, (leis am bheil e leigeadh a mach no a' cumail air ais a thròcair, mar chìtear dha chum a ghlòir àrd-Thighearnail os cionn a chreutairean, a' chuid eile do 'n chinne dhaoine a leigeadh seachad, agus an òrduchadh chum eas-onoir agus feirge, air son am peacaidhean, chum cliù a cheartais ghlòrmhoir *r*.

*r* Mat. xi. 25, 26 ; Rom. ix. 17, 18, 21, 22; 2 Tim. ii. 19, 20 ; Iud. 4 ; 1 Phead. ii. 8

VIII. Tha teagasg na h-àird-dhìomhaireachd so, an roimh-òrduchadh, gu bhi air a làimhseachadh le gliocas agus cùram àraid *s*, chum air do dhaoinibh bhi tabhairt fainear toil Dhé, foillsichte 'n a fhocal, agus a' tabhairt ùmhlachd dhi, gu 'm feud iad o dhearbhachd an gairm éifeachdaich, a bhi làn-bheachduidh mu 'n taghadh sìorruidh féin *t*. Agus mar sin, bheir an teagasg so seachad aobhar cliù agus urraim do Dhia, agus iongantas uime *u*, agus aobhar irioslachd, dìchioll, agus sòlasan lìonmhor do na h-uile a ta gu tréibhdhireach a' tabhairt ùmhlachd do 'n t-Soisgeul *w*.

*s* Rom. ix. 20 ; Rom. xi. 33 ; Deut. xxix. 29 ; *t* 2 Phead. i. 10. *u* Eph. i. 6 ; Rom. xi. 33. *w* Rom. xi. 5, 6, 20 ; 2 Phead. i. 10 ; Rom. viii. 33 ; Luc. x. 20.

## CAIB. IV.

### *Mu 'n Chruthachadh*

I. Chunnacas do Dhia an t-Athair, am Mac, agus an Spiorad Naomh *a*, chum foillseachaidh glòir' a

*a* Eabh. i. 2 ; Eoin i. 2, 3 ; Gen. i. 2 ; Iob xxvi. 13, agus Iob xxxiii. 4.

chumhachd, a ghliocais agus a mhaitheis shiorruidh *b*, 's an toiseach, an saoghal agus na h-uile nithe faicsinneach, agus neo-fhaicsinneach a ta ann, a chruthachadh, no an dèanamh do neo-ni, an ùine shè làithean, agus gach aon ni dhiubh ro mhaith *c*.

*b* Rom. i. 20; Ier. x. 12; Salm civ. 24; Salm xxxiii. 5, 6. *c* Gen. caib. i.; Eabh. xi. 3; Col. i. 16; Gnìomh. xvii. 24.

II. An déigh do Dhia na h-uile chreutairean eile a dhèanamh, chruthaich e 'n duine, fear agus bean *d*, le anamaibh reusonta, agus neo-bhàsmhor *e*, le h-eòlas, fìreantachd, agus fìor naomhachd annta, do réir 'ìomhaigh féin *f*, air do lagh Dhé bhi aca, sgrìobhta 'n an cridhibh *g*, agus neart gu a choimhlionadh *h*; ach gidheadh, gur ni dh'fheudadh tachairt, gu 'm briseadh iad e, do bhrìgh gu 'n robh iad air am fàgail gu saorsa an toile féin, gu bhi caochlaideach *i*. A thuilleadh air an lagh so sgrìobhta 'n an cridhibh, fhuair iad àithne gun ni air bith itheadh do 'n chraoibh eòlais a' mhaith agus an uilc, agus am feadh a choimhdeadh iad an àithne so, gu 'm bitheadh iad sona ann an co-chomunn ri Dia *k*; agus bha uachdranachd aca os ceann nan creutairean *l*.

*d* Gen. i. 27. *e* Gen. ii. 7; le Ecles. xii. 7, agus Luc. xxiii. 43, agus Mat. x. 28. *f* Gen. i. 26; Col. iii. 10; Eph. iv. 24. *g* Rom. ii. 14, 15. *h* Ecles. vii. 29. *i* Gen. iii. 6; Ecles. vii. 29. *k* Gen. ii. 17, agus Gen. iii. 8, 9, 10, 11, 23; *l* Gen. i, 26, 28.

## CAIB. V.

### *Mu fhreasdal Dé.*

I. THA Dia àrd Chruith-fhear nan uile nithe, a'

cumail suas *a*, a' suidheachadh, agus a riaghladh, nan uile chreutairean, ghnìomhara, agus nithe *b*, o 'n mhòr gus a' bheag *c*, le a fhreasdal ro ghlic, agus ro naomh *d*, do réir a roimh-eòlais neo-mhearachdaich *e*, agus comhairle shaor agus neo-chaochlaideich a thoile féin *f*, chum cliù glòir' a ghliocais, a chumhachd, a cheartais, a mhaitheis, agus a thròcair *g*.

*a* Eabh. i. 3. *b* Dan. iv. 34, 35 ; Salm cxxxv. 6 ; Gnìomh. xvii. 25, 26, 28 ; Iob xxxviii. xxxix. xl. agus xli. *c* Mat. x. 29, 30, 31. *d* Gnàth-Fhoc. xv. 3 ; Salm civ. 24, agus Salm cxlv. 17. *e* Gnìomh. xv. 18 ; Salm xciv. 8, 9, 10, 11. *f* Eph. i. 11 ; Salm xxxiii. 10, 11 *g* Isa. lxiii. 14 ; Eph. iii. 10 ; Rom. ix. 17 ; Gen. xlv. 7 Salm cxiv. 7.

II. Ged tha na h-uile nithe, do thaobh roimhfhios agus òrduigh Dhé, an ceud aobhar, a' teachd gu crìch, gu neo-chaochlaideach, agus gu neomhearachdach *h* ; gidheadh, tha e leis an fhreasdal cheudna, a' tabhairt orra tachairt do réir nàduir nan dara h-aobhara, gu neo-sheachnach, gu saor, no gu tuairmseach *i*.

*h* Gnìomh. ii. 23. *i* Gen. viii. 22 ; Ierem. xxxi. 35 ; Ecsod. xxi. 13, le Deut. xix. 5 ; 1 Righ xxii. 28, 34 ; Isa. x. 6, 7.

III. Tha Dia 'n a fhreasdal gnàthaicht' a' dèanamh feum do mheadhonaibh *k*, gidheadh tha e saor gu oibreachadh as an eugmhais *l*, os an ceann *m*, agus 'n an aghaidh, mar is àill leis *n*.

*k* Gnìomh. xxvii. 31, 44 ; Isa. lv. 10, 11 ; Hos. ii. 21, 22. *l* Hos. i. 7 ; Mat. iv. 4 ; Iob xxxiv. 10. *m* Rom. iv. 19, 20, 21 *n* 2 Righ vi. 6 ; Dan. iii. 27

IV. Tha neart uile-chumhachdach, gliocas do-rannsaichte, agus maitheas neo-chrìochnach Dhé, 'g am foillseachadh féin, co mòr 'n a fhreasdal, 's gu bheil iad a' ruigheachd gus a' cheud tuiteam, agus uile pheacaidhean eile nan Aingeal, agus nan daoine *o*, agus sin cha 'n ann o lom cheadachadh *p*, ach le ceadachadh aig am bheil cuimse ro ghlic agus ro chumhachdach maille ris *q*, agus a ta air mhodh eile g an stiùradh, agus 'g an riaghladh, ann am fritheal-adh eug-samhuil, chum a chrìochaibh naomha féin *r*; gidheadh 's ann air chor 's gu bheil peacaichead a' pheacaidh a' teachd o 'n chreutair a mhàin, agus cha 'n ann o Dhia; neach air dha bhi ro naomh, agus ro cheart, nach 'eil, agus nach feud a bhi 'n a ùghdair peacaidh, no 'n a neach ris an taitinn e *s*.

*o* Rom. xi. 32, 33, 34 ; 2 Sam. xxiv. 1. le 1 Eachd. xxi. 1 ; 1 Righ xxii. 22, 23 ; 1 Eachd. x. 4, 13, 14 ; 2 Sam xvi. 10 ; Gnìomh. ii. 23, agus Gnìomh. iv. 27, 28. *p* Gnìomh. xiv. 16. *q* Salm lxxvi. 10 ; 2 Righ xix. 28. *r* Gen. l. 20 ; Isa. x. 6, 7, 12. *s* Seum. i. 13, 14, 17 ; 1 Eoin ii. 16 ; Salm l. 21.

V. Tha 'n Dia ro ghlic, ro cheart-bhreitheach, agus ro ghràsmhor, gu minic a' fàgail a chloinne féin. rè seal, gu h-iomadh buaireadh, agus truaillidheachd an cridhe féin, chum an smachdachadh air son am peacaidhean a rinn iad roimhe, no chum neart foluichte na truaillidheachd, agus mealltaireachd a' chridhe a nochdadh dhoibh, chum gu 'm biodh iad air an irioslachadh *t*; agus fòs gu 'n dùisgteadh suas iad gu greimeachadh ni s teinne agus ni's dlùithe ris féin, chum an cumail suas; agus chum an dèanamh ni 's furachaire an aghaidh gach uile

*t* 2 Eachd. xxxii. 25, 26, 31 ; 2 Sam. xxiv. 1

chion-fàth peacaidh 's an aimsir ri teachd, agus a chum iomadh crìoch eile a ta ceart agus naomh *u*.

*u* 2 Cor. xii. 7, 8, 9 ; Salm lxxiii. gu h-iomlan ; Salm lxxvii. 1, 10, 12 ; Marc. xiv. 66, gu crìch a' chaibideil, le Eoin xxi 15, 16, 17.

VI. Mu na daoinibh aingidh, neo-dhiadhaidh sin, a tha Dia mar Bhreitheamh ceart-bhreitheach a' dalladh, agus a' cruadhachadh air son peacaidhean a rinn iad roimhe *w*, uatha-san tha e, cha 'n e mhàin a' cumail air ais a ghràis leis am feudadh iad bhi air an soillseachadh 'n an tuigse, agus air an taiseachadh 'n an cridhibh *x*: ach air uairibh fòs, a' tarruing air ais nan tiodhlac bha aca *y*, agus 'g am fàgail mu choinneamh nan cuspair sin d' an dèan an truaillidheachd féin cion-fàth peacaidh *z*, agus le so uile, tha e 'g an toirt thairis d' an ana-miannaibh féin, do bhuairidhibh an t-saoghail, agus do chumhachd Shatain *a*: leis am bheil e tachairt, gu bheil iad 'g an cruadhachadh féin, seadh fuidh na meadhonaibh sin a ta Dia a' gnàthachadh chum daoin' eile a mhaothachadh *b*.

*w* Rom. i. 24, 26, 28, agus Rom. xi. 7, 8. *x* Deut. xxix. 4. *y* Mat. xiii. 12, agus Mat. xxv. 29. *z* Deut. ii. 30 ; 2 Righ viii. 12, 13. *a* Salm lxxx. 11, 12 ; 2 Tes. ii. 10, 11, 12. *b* Ecsod. vii. 3, le Ecsod. viii. 15, 32 ; 2 Cor. ii. 15, 16 ; Isa. viii. 14 ; 1 Phead. ii. 7, 8 ; Isa. vi. 9, 10, le Gnìomh. xxviii. 26, 27.

VII. Mar a tha freasdal Dé gu coitchionn a' ruigheachd gus na h-uile chreutairean, is amhluidh a ta e air mhodh ni 's sònruichte a' gabhail cùraim d' a Eaglais, agus a' suidheachadh nan uile nithe chum a maith *c*.

*c* 1 Tim. iv. 10 ; Amos ix. 8, 9 ; Rom. viii. 28 ; Isa. xliii. 3, 4, 5, 14.

## CAIB. VI.

*Mu thuiteam an duine, mu pheacadh, agus mu pheanas air a shon.*

I. Air do ar ceud sinnsear a bhi air am mealladh le ais-innleachd, agus buaireadh Shatain, pheacaich iad, leis a' mheas thoirmisgte itheadh *a*. Chunnaic Dia iomchuidh, do réir a chomhairle ghlic agus naoimh, am peacadh-san fhulang, air do rùn a bhi aige an ni so òrduchachadh chum a ghlòire féin.

*a* Gen. iii. 13; 2 Cor. xi. 3. *b* Rom. xi. 32.

II. Leis a' pheacadh so, thuit iad o 'n ceud fhìreantachd, agus o 'n co-chomunn ri Dia *c*, agus mar sin dh'fhàs iad marbh ann am peacadh *d*, agus truaillidh gu h-iomlan, ann an uile bhuadhaibh an anama, agus ann an uile bhuill an cuirp *e*.

*c* Gen. iii. 6, 7, 8; Ecles. vii. 29; Rom. iii. 23. *d* Gen ii. 17; Eph. ii. 1. *e* Tit. i. 15; Gen. vi. 5; Ier. xvii. 9, Rom. iii. 10–19.

III. Do bhrìgh gu 'm b' iadsan Freumh a' chinne-dhaoine uile, bha ciont a' pheacaidh so air a mheas *f*, agus am bàs ceudna 's a' pheacadh agus anns an nàdur thruaillidh, air iomchar a dh'ionnsuidh an sliochd uile a ta teachd uatha tre ghinealaich ghnàthaichte *g*.

*f* Gen. i. 27, 28; Gen ii. 16, 17; Gnìomh. xvii. 26 Rom. v. 12, 15, 16, 17, 18, 19; 1 Cor. xv. 21, 22, 45, 49. *g* Salm li. 5; Gen. v. 3; Iob xiv. 4; Iob xv. 14.

IV. O 'n truaillidheachd cheudna so, leis am bheil sinn gu tur air ar cur o ghleus a chum aon ni maith,

air ar dèanamh neo-chomasach maith air bith a choimhlionadh *h*, agus air ar suidheachadh 'n a aghaidh, air ar n-aomadh gu h-iomlan chum an uilc *i*, tha na h-uile peacadh gnìomha a' teachd *k*.

*h* Rom. v. 6, agus Rom. viii. 7; Rom. vii. 18; Col. i. 21. *i* Gen. vi. 5, agus viii. 21; Rom. iii. 10, 11, 12. *k* Seum. i. 14, 15; Eph. ii. 2, 3; Mat. xv. 19.

V. Fad na beatha so, tha truaillidheachd so an nàduir a' fantuinn 's a' mhuinntir a tha air an ath-ghineamhuinn *l*; agus ged tha i air a maitheadh, agus air a claoidh trid Chriosd, gidheadh is fìor-pheacadh do rìreadh i féin, agus a h-uile ghluasachd *m*.

*l* 1 Eoin i. 8, 10; Rom. vii. 14, 17, 18, 23; Seum. iii. 2; Gnàth-Fhoc. xx. 9; Ecles. vii. 20. *m* Rom. vii. 5, 7, 8, 25; Gal. v. 17.

VI. Air do gach aon pheacadh gin agus gnìomha araon, bhi 'n a bhriseadh air lagh ceart Dhé, agus 'n a aghaidh *n*, tha e 'n a nàdur féin, a' tarruing cionta air a' pheacach *o*, leis am bheil e air a cheangal thairis a chum feirge Dhé *p*, agus a chum mallachd an lagha *q*; agus mar sin tha e buailteach do 'n bhàs *r*, agus do gach uile thruaighe spioradail *s*, aimsireil *t*, agus shìorruidh *u*.

*n* 1 Eoin iii. 4. *o* Rom. ii. 15; Rom. iii. 9, 19. *p* Eph. ii. 3. *q* Gal. iii. 10. *r* Rom. vi. 23. *s* Eph. iv. 18. *t* Rom. viii. 20; Tuir. iii. 39. *u* Mat. xxv. 41; 2 Tes. i. 9.

## CAIB. VII.

*Mu cho-cheangal Dé ris an duine.*

I. Tha an t-eadar-dhealachadh eadar Dia agus an

creutair co mòr 's ged dhlighear o chreutairibh reusonta ùmhlachd dha-san mar an Cruith-fhear, gidheadh cha 'n fheud iad am feasd a mhealtuinn air chor air bith mar an sonas agus an duais, ach trid aontachadh saor-thoileach air taobh Dhé, ni a chunnacas iomchuidh leis a chur an céill air modh cocheangail *a*.

*a* Isa. xl. 13, 14, 15, 16, 17; Iob ix. 32, 33; 1 Sam. ii. 25; Salm cxiii. 5, 6, agus Salm c. 2, 3; Iob xxii. 2, 3, agus Iob xxxv. 7, 8; Luc. xvii. 10; Gnìomh. xvii. 24, 25.

II. An ceud co-cheangal a rinneadh ris an duine, bu cho-cheangal oibre e *b*, anns an robh beatha air a gealltuinn do Adhamh, agus ann-san d' a shliochd *c*, air chumha ùmhlachd iomlan Adhaimh féin *d*.

*b* Gal. iii. 12. *c* Rom. x. 5, agus Rom. v. 12–20. *d* Gen. ii. 17; Gal. iii. 10.

III. Air do 'n duine trid a thuiteam, e féin fhàgail neo-chomasach ruigheachd air beatha trid a chocheangail ud, thoilich an Tighearna co-cheangal eile dhèanamh *e*, d' an goirear gu coitchionn, co-cheangal nan gràs: anns a bheil e a' tairgsinn gu saor do pheacachaibh, beatha agus slàinte trid Iosa Criosd, ag iarruidh orra creidimh ann-san, chum gu 'm biodh iad air an tèarnadh *f*; agus a' gealltuinn an Spioraid Naoimh a thabhairt do na h-uile a tha air an òrduchadh chum beatha, g' an dèanamh deònach agus comasach chum creidsinn *g*.

*e* Gal. iii. 21; Rom. viii. 3; Rom. iii. 20, 21; Gen. iii. 15; Isa. xlii. 6. *f* Marc. xvi. 15, 16; Eoin iii. 16; Rom. x. 6; Gal. iii. 11. *g* Esec. xxxvi. 26, 27; Eoin vi. 44, 45.

IV. Bheirear 's an Sgriobtur gu tric, Tiomnadh, mar ainm do cho-cheangal so nan gràs, do thaobh bàis Iosa Criosd an Fhir-thiomnaidh, agus do thaobh na h-oighreachd shìorruidh, maille ris na h-uile nithibh a bhuineas dhi sin, a ta air am fàgail mar dhìlib ann *h*.

*h* Eabh. ix. 15, 16, 17; Eabh. vii. 22; Luc. xxii. 20; 1 Cor. xi. 25.

V. Bha an co-cheangal so air a fhrithealadh air dhòigh eile ri linn an lagha 's a tha e nis, ri linn an t-soisgeil *i*: fuidh 'n lagh, bha e air a fhrithealadh le geallannaibh, fàidheadaireachd, ìobairtibh, timchiollghearradh, an t-uan-càisg, agus samhluidhibh, agus òrduighibh eile, a thugadh do shluagh nan Iùdhach, agus gach ni dhiubh sin uile a' ciallachadh roimh làimh Chriosd ri teachd *k*; agus bha na nithe so 's an àm ud, diongmhalta agus éifeachdach, trid oibreachadh an Spioraid, a chum teagaisg agus togail suas nan daoine taghta, ann an creidimh air a' Mhesiah a chaidh a ghealltuinn *l*, trid an robh aca làn mhaitheanas peacaidh, agus slàinte shìorruidh; agus goirear de 'n fhrithealadh sin, an Seann Tiomnadh *m*.

*i* 1 Cor. iii. 6, 7, 8, 9. *k* Eabh. caib. viii. ix. agus x.; Rom. iv. 11; Col. ii. 11, 12; 1 Cor. v. 7. *l* 1 Cor. x. 1, 2, 3, 4; Eabh. xi. 13; Eoin viii. 56. *m* Gal. iii. 7, 8, 9, 14.

VI. Fuidh 'n t-Soisgeul, 'n uair a thaisbeanadh Criosd, brìgh nan nithe ud *n*, 's iad na h-òrduighean anns am bheil an co-cheangal so air a fhrithealadh — Searmonachadh an fhocail, agus frithealadh Shacramaintean a' bhaistidh agus suipeir an Tighearna *o*;

*n* Col. ii. 17. *o* Mat. xxviii. 19, 20; 1 Cor. xi. 23, 24, 25.

agus ged tha iad so ni 's teirce ann an àireamh, agus air am frithealadh le ni 's mò do shimplidheachd, agus le ni 's lugha do ghlòir o 'n leth muigh ; gidheadh tha an co-cheangal so air a thaisbeanadh anns na meadhonaibh so le barrachd iomlanachd, soilleireachd, agus éifeachd *p*, do na h-uile fhineachaibh, Iùdhaichibh agus cinnich araon *q ;* agus goirear dheth an Tiomnadh Nuadh *r*. Cha 'n 'eil ann, uime sin, dà cho-cheangal gràis eadar-dhealaichte do thaobh brìgh ; ach an t-aon co-cheangal ceudna, fuidh atharrachadh frithealaidh *s*.

*p* Eabh. xii. 22 gu 28; Ier. xxxi. 33, 34. *q* Mat. xxxviii. 19 ; Eph. ii. 15, 16, 17, 18, 19. *r* Luc. xxii. 20. *s* Gal. iii. 14, 16 ; Gnìomh. xv. 11 ; Rom. iv. 3, 6, 16, 17, 21, 23, 24 ; Salm xxxii. 1 ; Eabh. xiii. 8.

## CAIB. VIII.

### *Mu Chriosd an t-Eadar-mheadhonair.*

I. CHUNNACAS iomchuidh do Dhia 'n a rùn sìorruidh, an Tighearn Iosa, a Mhac aon-ghinte a thaghadh agus 'òrduchadh, gu bhi 'n a Eadarmheadhonair eadar Dia agus duine *a*, 'n a Fhàidh *b*, 'n a Shagart *c*, agus 'n a Rìgh *d*, 'n a cheann agus 'n a Shlànuighear d' a Eaglais *e*, 'n a Oighre air na h-uile nithibh *f*, agus 'n a Bhreitheamh air an t-saoghal *g ;* d' an d'thug e o 'n uile bhith-bhuantachd Pobull, gu bhi 'n an sliochd dha *h*, agus re h-ùine gu bitheadh iad leis-san air an saoradh, air

*a* Isa. xlii. 1 ; 1 Phead. i. 19, 20 ; Eoin iii. 16 ; 1 Tim. ii. 5. *b* Gnìomh. iii. 22. *c* Eabh. v. 5, 6. *d* Salm ii. 6 ; Luc. i. 33. *e* Eph. v. 23. *f* Eabh. i. 2. *g* Gnìomh. xvii. 31. *h* Eoin xvii. 6 ; Salm xxii. 30 ; Isa. liii. 10.

am fìreanachadh, air an naomhachadh, agus air an glòrachadh *i*.

*i* 1 Tim. ii. 6; Isa. lv. 4, 5; 1 Cor. i. 30.

II. Air bhi do Mhac Dhé, an dara Pearsa 's an Trìonaid, 'n a fhìor Dhia bith-bhuan a dh'aon nàdur, agus co-ionann ris an Athair; ghabh e air féin 'n uair a thàinig iomlanachd na h-aimsire, nàdur an duine *k*, le h-uile fhìor bhuadhaibh agus a h-anmhuinneachdaibh coitchionn, gidheadh as eugmhais peacaidh *l*, air dha bhi air a ghintinn le cumhachd an Spioraid Naoimh am broinn na h-òighe Muire, d' a brìgh-sa *m*, air chor agus gu 'n robh dà nàdur iomlan, foirfe, agus eadar-dhealaichte na Diadhachd agus na daonnachd, air an cur gu neo-sgarail r' a chéile ann an aon phearsa, gun bhi air an atharrachadh maille r' a chéile, gun bhi air an dèanamh suas 'n an aon ni le chéile, no air an coimeasgadh trid a chéile *n*. Agus an Ti so is fìor Dhia, agus fìor dhuine *e*, gidheadh is aon Chriosd e, an t-aon Eadar-mheadhonair eadar Dia agus duine *o*.

*k* Eoin i. 1, 14; 1 Eoin v. 20; Phil. ii. 6; Gal. iv. 4; Eabh. ii. 14, 16, 17; Eabh. iv. 15. *m* Luc. i. 27, 31, 35; Gal. iv. 4. *n* Luc. i. 35; Col. ii. 9; Rom. ix. 5; 1 Phead. iii. 18; 1 Tim. iii. 16. *o* Rom. i. 3, 4; 1 Tim. ii. 5.

III. Bha 'n Tighearn Iosa Criosd 'n a nàdur daonna a bha air 'aonadh mar so ris an nàdur Dhiadhuidh, air a naomhachadh, agus air 'ungadh leis an Spiorad Naomh os cionn tomhais *p*, air dha bhi aige ann féin na h-uile ionmhas gliocais agus eòlais. Ann-san thoilich an t-Athair gu 'n còmhnuicheadh gach uile iomlanachd *r*; chum agus air

*p* Salm xlv. 7; Eoin iii. 34. *q* Col. ii. 3. *r* Col. i. 19.

dha bhi naomh, neo-lochdach, neo-thruaillidh, agus làn do ghràs agus do fhìrinn *s*, gu 'm bitheadh e làn-fhoghainteach a chum dreuchd Eadar-mheadhonair-eachd agus Urrais a chur an gnìomh *t*: agus cha do ghlac e an dreuchd so d' a ionnsuidh féin, ach bha e air a ghairm d' a h-ionnsuidh le 'Athair *u*, a chuir gach uile chumhachd agus breitheanas 'n a làimh, agus a thug àithne dha iad sin a chur an gnìomh *w*.

*s* Eabh. vii. 26 ; Eoin i. 14. *t* Gnìomh. x. 38 ; Eabh. xii. 24, agus vii. 22. *u* Eabh. v. 4, 5. *w* Eoin v. 22, 27 ; Mat. xxviii. 18 ; Gnìomh. ii. 36.

IV. Ghabh an Tighearn Iosa Criosd gu ro thoil-each an dreuchd so os làimh *x*, agus a chum gu 'n cuireadh e an gnìomh i, rinneadh e fuidh 'n lagh *y*, agus choimhlion e gu h-iomlan e; dh' fhuiling e pianta ro chràiteach gu neo-mheadhonach 'n a anam *a*, agus fulangasa ro dhòruinneach 'n a chorp *b*; bha e air a cheusadh, fhuair e bàs *c*, bha e air 'adhlacadh, agus dh'fhan e fuidh chumhachd a' bhàis, gidheadh cha'n fhac e truaillidheachd *d*. Air an treas là dh'éirich e o na marbhaibh *e*, leis a' chorp cheudna 's an d' fhuiling e *f*, leis an deachaidh e suas gu neamh, agus tha e 'n a shuidhe an sin air deas-làimh 'Athar *g*, a' dèanamh eadar-ghuidhe *h*; agus pillidh e a

*x* Salm xl. 7, 8 ; le Eabh. x. 5–10 ; Eoin x. 18 ; Philip. ii. 8. *y* Gal. iv. 4. *z* Mat. iii. 15, agus Mat. v. 17. *a* Mat. xxvi. 37, 38 ; Luc. xxii. 44 ; Mat. xxvii. 46. *b* Mat. xxvi. xxvii. *c* Philip. ii. 8. *d* Gnìomh. ii. 23, 24, 27 ; Gnìomh. xiii. 37 ; Rom. vi. 9. *e* 1 Cor. xv. 3, 4, 5. *f* Eoin xx. 25, 27. *g* Marc. xvi. 19. *h* Rom. viii. 34 ; Eabh. ix. 24 ; Eabh. vii. 25.

thabhairt breth air daoinibh agus air ainglibh aig crìoch an t-saoghail *i*.

*i* Rom. xiv. 9, 10; Gnìomh. i. 11; Gnìomh. x. 42; Mat. xiii. 40, 41, 42; Iud. 6; 2 Phead. ii. 4.

V. Rinn an Tighearn Iosa, le 'ùmhlachd iomlan, agus leis an ìobairt sin, eadhon e féin, a thug e, trid an Spioraid Shìorruidh aon uair suas do Dhia, ceartas an Athar a làn-dìoladh *k*; agus cha 'n e mhàin réite chosnadh, ach mar an ceudna oighreachd bhith-bhuan ann an rìoghachd nèimh dhoibh-san uile thug an t-Athair dha *l*.

*k* Rom. v 19; Eabh. ix. 14, 16, agus Eabh. x. 14; Eph. v. 2; Rom. iii. 25, 26. *l* Dan. ix. 24, 26; Col. i. 19, 20; Eph. i. 11, 14; Eoin xvii. 2; Eabh. ix. 12, 15.

VI. Ged nach d' oibricheadh da rìreadh obair na saorsa le Criosd gus an robh e air a ghabhail 's an fheòil, gidheadh bha a feartan, a h-éifeachd, agus a sochairean air an co-pàirteachadh ris na daoinibh taghta, anns gach linn an déigh a chéile o thoiseach an t-saoghail, leis na geallannaibh, na samhluidhibh, agus na h-ìobairtibh, anns an robh e air 'fhoillseachadh, agus air a chiallachadh gu 'm b' e sìol na mnà a bhruthadh ceann na nathrach e; agus an t-uan a mharbhadh o thoiseach an t-saoghail; air dha bhi an t-aon ceudna, an dé, an diugh, agus gu sìorruidh *m*.

*m* Gal. iv. 4, 5; Gen. iii. 15; Taisb. xiii. 8; Eabh. xiii. 8.

VII. Tha Criosd ann an obair na h-Eadar-mheadhonaireachd, ag oibreachadh do réir an dà nàduir, a' dèanamh trid gach nàduir dhiubh, an ni sin a bhuineas da féin: gidheadh do thaobh aonachd a phearsa,

tha an ni sin a bhuineas do aon nàdur air a chur air ainm a' phearsa a ta air 'ainmeachadh o 'n nàdur eile *o*.

*n* Eabh. ix. 14; 1 Phead. iii. 18. *o* Gnìomh. xx. 28; Eoin iii. 13; 1 Eoin iii. 16.

VIII. Tha Criosd a' cur, agus a' co-pàirteachadh, gu dearbhta agus gu h-éifeachdach, na saorsa sin a choisinn e, riu-san uile d' an do choisinn se i *p*, a' dèanamh eadar-ghuidhe air an son *q*, agus a' foillseachadh dhoibh leis an fhocal, dìomhaireachd na slàinte *r*; a' cur impidh orra gu h-éifeachdach le a Spiorad, chum creidsinn, agus ùmhlachd a thoirt, a' riaghladh an cridhe le 'fhocal, agus le a Spiorad *s*; a' buadhachadh thar an uile nàimhdibh le a neart uile-chumhachdach, agus le a ghliocas, air an dòigh, agus air na modhaibh sin a' s fèarr a cho-fhreagras r' a fhrithealadh iongantach agus do-rannsuichte *t*.

*p* Eoin vi. 37, 39; Eoin x. 15, 16. *q* 1 Eoin ii. 1, 2; Rom. viii. 34. *r* Eoin xv. 13, 15; Eph. i. 7, 8, 9; Eoin xvii. 6. *s* Eoin xiv. 16; Eabh. xii. 2; Rom. viii. 9, 14; Eoin xvii. 17. *t* Salm cx. 1; 1 Cor. xv. 25, 26; Mal. iv. 2, 3; Col. ii. 15.

## CAIB. IX.

### *Mu 'n t-saor-thoil.*

I. Chuir Dia ann an toil an duine, an t-saorsa nàdurra sin, air nach 'eilear a' dèanamh ain-dheòin, agus nach 'eil trid dhaor-éiginteas a réir a nàduir féin, a' socrachadh air maith no olc a dhèanamh *a*.

*a* Mat. xvii. 12; Seum. i. 14; Deut. xxx. 19.

II. Bha aig an duine ann an staid na neo-chiontachd, saorsa agus comas, chum an ni bu mhaith, agus bu taitneach le Dia a thogradh agus a dheanamh *b*, ach gidheadh buailteach do chaochladh, air chor agus gu feudadh e tuiteam uaithe so *c*.

*b* Ecles. vii. 29 ; Gen. i. 26. *c* Gen. ii. 16, 17 ; Gen. iii. 6.

III. Chaill an duine gu buileach trid a thuiteam gu staid a' pheacaidh, uile chomas na toile, chum maith spioradail air bith, a ta 'n co-chuideachd na slàinte *d*; ionnus air do 'n duine thaobh nàduir bhi an aghaidh a' mhaith ud *e*, agus marbh ann am peacadh *f*, nach 'eil e comasach le a neart féin, air e féin iompachadh, no air e féin ullachadh a chum sin *g*.

*d* Rom. v. 6 ; Rom. viii. 7 ; Eoin xv. 5. *e* Rom. iii. 10, 12. *f* Eph. ii. 1, 5 ; Col. ii. 13. *g* Eoin vi. 44, 65 ; Eph. ii. 2, 3, 4, 5 ; 1 Cor. ii. 14 ; Tit. iii. 3, 4, 5.

IV. An uair a dh'iompaicheas Dia am peacach, agus a dh'atharraicheas se e, chum staid nan gràs, tha e 'g a shaoradh o dhaorsa nàdurra a' pheacaidh *h*; agus 'g a dhèanamh comasach le 'ghràs a mhàin, chum an ni a ta maith gu spioradail a roghnuchadh gu saor, agus a dhèanamh *i*; gidheadh 's ann air chor 's nach 'eil toil aige gu h-iomlan, no fòs a mhàin, chum an ni a ta maith, ach tha toil aige mar an ceudna, chum an ni a ta olc; agus so do thaobh na truaillidheachd a ta fantuinn ann *k*.

*h* Col. i. 13 ; Eoin viii. 34, 36. *i* Philip. ii. 13 ; Rom. vi. 18, 22. *k* Gal. v. 17 ; Rom. vii. 15, 18, 19, 21, 23.

V. Tha toil an duine air a dèanamh saor gu foirfe

agus gu neo-chaochlaideach, chum maith a mhàin, ann an staid na glòire a mhàin *l*.

*l* Eph. iv. 13 ; Eabh. xii. 23 ; Eoin iii. 2 ; Iud. 24.

## CAIB. X.

### *Mu 'n Ghairm Éifeachdach.*

1. Na daoine sin uile a chaidh a roimh-òrduchadh le Dia chum beatha, agus iadsan a mhàin, is toil leis 'n a àm òrduichte agus taitneach an gairm gu h-éifeachdach *a*, le 'fhocal agus le a Spiorad *b*, o 'n staid pheacaidh agus bàis anns am bheil iad a thaobh nàduir, chum gràis agus slàinte trid Iosa Criosd *c*; a' soillseachadh an inntinn, gu nithe Dhé a thuigsinn gu spioradail agus gu slàinteil *d*; a' tabhairt an cridhe cloiche uatha, agus a' tabhairt cridhe feòla dhoibh *e*; ag ath-nuadhachadh an toile, agus le a neart uile-chumhachdach a' tabhairt orra socruchadh air an ni a ta maith *f*, agus 'g an tarruing gu h-éifeachdach gu Iosa Criosd *g*: gidheadh is ann air chor 's gu bheil iad a' teachd gu ro shaor, air dhoibh a bhi air an dèanamh deònach le a ghràs *h*.

*a* Rom. viii. 30, agus xi. 7 ; Eph. i. 10, 11. *b* 2 Tes. ii. 13, 14 ; 2 Cor. iii. 3, 6. *c* Rom. viii. 2 ; Eph. ii. 1, 2, 3, 4, 5 ; 2 Tim. i. 9, 10. *d* Gnìomh. xxvi. 18 ; 1 Cor. ii. 10, 12 ; Eph. i. 17, 18. *e* Esec. xxxvi. 26. *f* Esec. xi. 19, agus xxxvi. 27 ; Philip. ii. 13 ; Deut. xxx. 6. *g* Eph. i. 19 ; Eoin vi. 44, 45. *h* Dàn-Shol. i. 4 ; Salm cx. 3 ; Eoin vi. 37 ; Rom. vi. 16, 17, 18.

II. 'S ann a mhàin o ghràs saor agus sònruichte Dhé a ta a' ghairm éifeachdach, 's cha 'n ann o ni 's

am bith a chunnacas roimh-làimh 's an duine *i*, neach a ta gu h-iomlan air a chur fuidh chumhachd innte, gus am bheil e, air dha bhi ath-bheothaichte agus ath-nuadhaichte leis an Spiorad Naomh *k*, air a dhèanamh comasach a' ghairm so a fhreagradh, agus an gràs a ta air a thairgseadh agus air 'iomchar innte, a dhlùth-ghabhail d' a ionnsuidh féin *l*.

*i* 2 Tim. i. 9 ; Tit. iii. 4, 5 ; Ephes. ii. 4, 5, 8, 9 ; Rom. ix. 11. *k* 1 Cor. ii. 4 ; Rom. viii. 7 ; Eph. ii. 5. *l* Eoin vi. 37 ; Esec. xxxvi. 27 ; Eoin v. 25.

III. Tha naoidheana taghta, a tha bàsachadh ann an aois na naoidheanachd, air an ath-ghineamhuinn agus air an tèarnadh le Criosd trid an Spioraid *m*, neach a ta 'g oibreachadh an uair is àill leis, far an àill leis, agus mar is àill leis *n*. Is amhluidh fòs a ta gach uile neach taghta nach feudar a ghairm o 'n leth muigh le ministrealachd an fhocail *o*.

*m* Luc. xviii. 15, 16, 38, 39 ; Eoin iii. 3, 5 ; 1 Eoin v. 12 ; Rom. viii. 9. *n* Eoin iii. 8. *o* 1 Eoin v. 12 ; Gnìomh. iv. 12.

IV. Ged fheud daoine eile nach 'eil taghta, bhi air an gairm le ministrealachd an fhocail *p*, agus cuid a dh'oibreachadh coitchionn an Spioraid bhi aca *q*, gidheadh cha 'n 'eil iad a chaoidh a' teachd gu fìor a dh'ionnsuidh Chriosd, agus uime sin cha 'n urrainn iad bhi air an tèarnadh *r*. Is lugha na sin a dh' fheudas daoine nach 'eil ag aideachadh a' chreidimh Chriosduidh bhi air an sàbhaladh ann an slighe air bith eile, air mheud an dìchill 'n am beatha chaitheamh a réir soluis nàduir, agus reachd a'

*p* Mat. xxii. 14. *q* Mat. vii. 20, 21, 22 ; Eabh. vi. 4, 5. *r* Eoin vi. 64, 65 66 ; Eoin viii. 24.

chreidimh sin a ta iad ag aidmheil *s*. Agus bhi ag ràdh agus a' seasamh ris, gu feud iad bhi air an sàbhaladh; 's ni ro sgriosail agus gràineil e *t*.

*s* Gnìomh. iv. 12; Eoin xiv. 6; Eph. ii. 12; Eoin iv. 22; Eoin xvii. 3; Eph. ii. 12. *t* 2 Eoin 9, 10, 11; 1 Cor. xvi. 22; Gal. i. 6, 7, 8.

## CAIB. XI.

### *Mu Fhìreanachadh.*

I. A' mhuinntir a tha Dia a' gairm gu h-éifeachdach, tha e mar an ceudna 'g am fìreanachadh gu saor *a*, cha 'n ann le fìreantachd a chur annta, ach le am peacanna a mhaitheadh dhoibh, agus le bhi a' meas agus a' gabhail r' am pearsaibh mar fhìreanaibh; cha 'n ann air son ni air bith a ta air 'oibreachadh annta, no air a dhèanamh leo, ach air sgàth Chriosd 'n a aonar; ni mò is ann le bhi a' meas doibh mar fhìreantachd Creidimh féin, gnìomh an creidimh, no ùmhlachd shoisgeulach air bith eile; ach le h-ùmhlachd agus dìoladh Chriosd a mheas dhoibh *b*, air dhoibh bhi a' gabhail agus a' socruchadh air Criosd, agus air 'fhìreantachd-sa trid creidimh; agus cha 'n 'eil an creidimh-san uatha féin, is tiodhlac o Dhia e *c*.

*a* Rom. viii. 30; Rom. iii. 24. *b* Rom. iv. 5, 6, 7, 8; 2 Cor. v. 19, 21; Rom. iii. 22, 24, 25, 27, 28; Tit. iii. 5, 7; Eph. i. 7; Ier. xxiii. 6; 1 Cor. i. 30, 31; Rom. v. 17, 18, 19. *c* Gnìomh. x. 44; Gal. ii. 16; Philip. iii. 9; Gnìomh. xiii. 38, 39; Eph. ii. 7, 8.

II. Is e an creidimh, a' gabhail agus a' socruchadh mar so air Criosd agus air 'fhìreantachd-sa, aon

mheadhon an fhìreanachaidh *d*; gidheadh cha 'n 'eil e 'n a aonar leis féin anns an neach a ta air 'fhìreanachadh, ach a ta na h-uile ghràsa slàinteil eile do ghnàth 'n a cho-chuideachd, agus cha chreidimh marbh idir e, ach tha e ag oibreachadh tre ghràdh *e*.

*d* Eoin i. 12 ; Rom. iii. 28 ; Rom. v. 1. *e* Seum. ii. 17, 22, 26 ; Gal. v. 6.

III. Dh' fhuasgail Criosd gu h-iomlan o am fiachaibh, le 'ùmhlachd agus le a bhàs, a mhuinntir ud uile a ta mar so air am fìreanachadh; agus thug e fior-dhìoladh iomlan, agus da rìreadh, do cheartas an Athar 'n an àite *f*. Gidheadh do bhrìgh gu 'n robh se air a thabhairt leis an Athair air an son *g*; agus gu 'n do ghabh se r' a ùmhlachd agus r' a dhìoladh as an leth *h*, agus sin gu saor, cha 'n ann air son ni air bith annta-san; tha am fìreantachd uime sin o shaor ghràs a mhàin *i*, a chum gu 'm biodh araon, làn-cheartas agus gràsa saoibhir Dhé, air an glòrachadh ann am fìreanachadh nam peacach *k*.

*f* Rom. v. 8, 9, 10, 19; 1 Tim. ii. 5, 6; Eabh. x. 10, 14; Dan. ix. 24, 26; Isa. liii. 4, 5, 6, 10, 11, 12. *g* Rom. viii. 32. *h* 2 Cor. v. 21 ; Mat. iii. 17; Eph. v. 2. *i* Rom. iii. 24; Eph. i. 7. *k* Rom. iii. 26 ; Eph. ii. 7.

IV. Dh'òrduich Dia o 'n uile bhith-bhuantachd na daoine taghta uile bhi air am fìreanachadh *l*, agus ann an iomlanachd na h-aimsir fhuair Criosd bàs air son nam peacach, agus dh'éirich e rìs chum am fìreanachaidh *m*; gidheadh cha 'n 'eil iad air am fìrean-

*l* Gal. iii. 8 ; 1 Phead. i. 2, 19, 20 ; Rom. viii. 30. *m* Gal. iv. 4; 1 Tim. ii. 6; Rom. iv. 25.

achadh gus an dèan an Spiorad Naomh ann an am iomchuidh, Criosd a chur riu do rìreadh *n*.

*n* Col. i. 21, 22; Gal. ii. 16; Tit. iii. 4, 5, 6, 7.

V. Tha Dia a' mairsinn ann a bhi maitheadh peacaidh na muinntir a ta air am fìreanachadh *o*: agus ged nach feud iad am feasd tuiteam o staid na fìreantachd *p*; gidheadh feudaidh iad tuiteam fuidh dhiomb athaireil Dhé, agus gun solus a ghnùise bhi air 'aisig a rìs dhoibh, gus an dèan iad iad féin irioslachadh, am peacaidh aideachadh, maitheanas asluchadh, agus an creidimh agus an aithreachas ath-nuadhachadh *q*.

*o* Mat. vi. 12; 1 Eoin i. 7, 9; 1 Eoin ii. 1, 2. *p* Luc. xxii. 32; Eoin x. 28; Eabh. x. 14. *q* Salm lxxxix. 31, 32, 33; Salm li. 7, 8, 9, 10, 11, 12; Salm xxxii. 5; Mat. xxvi. 75; 1 Cor. xi. 10, 12; Luc. i. 20.

VI. B' ionann air gach dòigh dhiubh sud fìreanachadh nan creidmheach fuidh 'n t-Seann-tiomnadh, agus fìreanachadh nan creidmheach fuidh 'n Tiomnadh-nuadh *r*.

*r* Gal. iii. 9, 13, 14; Rom. iv. 22, 23, 24; Eabh. xiii. 8.

## CAIB. XII.

### *Mu Uchd-mhacachd.*

I. Tha Dia a' deònachadh 'n a Aon mhac Iosa Criosd, agus air a sgàth, an dream sin uile a ta air am fìreanachadh, a dhèanamh 'n an luchd comhpàirt do ghràs na h-uchd-mhacachd *a*: Tre 'm bheil

*a* Eph. i. 5.

iad air an gabhail ann an àireamh cloinne Dhé, agus a' mealtuinn gach uile shaorsa agus shochair àraid a bhuineas doibh sin *b*; agus tre am bheil 'ainm-san air a chur orra *c*, agus iad a' faotainn Spiorad na h-uchd-mhacachd *d*, agus cead bhi teachd a chum cathair rìoghail nan gràs, le dànachd *e*, agus air an dèanamh comasach chum Abba Athair, éigheach *f*; agus tre am bheil truas air a ghabhail diubh *g*, agus iad air an coimhead *h*; freasdal air a dhèanamh dhoibh *i*, agus iad air an smachdachadh leis, mar le Athair *k*, gidheadh cha 'n 'eil iad idir air an tilgeadh air falbh *l*; ach tha iad air an seulachadh chum là an t-saoraidh *m*, agus a' sealbhachadh nan gealltanna *n*, mar oighreachan na slàinte sìorruidh *o*.

*b* Gal. iv. 4, 5; Rom. viii. 17; Eoin i. 12. *c* Ier. xiv. 9; 2 Cor. vi. 18; Taisb. iii. 12. *d* Rom. viii. 15. *e* Eph. iii. 12; Rom, v. 2. *f* Gal. iv. 6. *g* Salm ciii. 13. *h* Gnàth-Fhoc. xiv. 26. *i* Mat. vi. 30, 32; 1 Phead. v. 7. *k* Eabh. xii. 6. *l* Tuir. iii. 31. *m* Eph. iv. 30. *n* Eabh. vi. 12. *o* 1 Phead. i. 3, 4; Eabh. i. 14.

## CAIB. XIII.

### *Mu Naomhachadh.*

I. A' mhuinntir a ta air an gairm gu h-éifeachdach, agus air an ath-ghineamhuinn, air do chridhe nuadh, agus Spiorad nuadh bhi air an cruthachadh annta, tha iad ni 's mò agus ni 's mò air an naomhachadh da rìreadh, agus gu pearsanta, tre fhearta bàis agus aiseirigh Chriosd *a*, le 'fhocal agus le a

*a* 1 Cor. vi. 11; Gnìomh. xx. 32; Philip. iii. 10; Rom vi. 5, 6.

Spiorad a' còmhnuchadh annta *b*: tha uachdranachd cuirp a' pheacaidh gu h-iomlan air a sgrios *c*, agus gach uile ana-miann air a lagachadh, agus air a chlaoidh, ni 's mò agus ni 's mò *d*, agus iad féin ni 's mò agus ni 's mò air am beothachadh agus air an neartachadh anns na h-uile ghràsaibh slàinteil *e*, chum fìor-naomhachd a chur an gnìomh, ni as eugmhais nach faic duine air bith an Tighearn *f*.

*b* Eoin xvii 17; Eph. v. 26; 2 Tes. ii. 13. *c* Rom. vi. 6, 14. *d* Gal. v. 24; Rom. viii. 13. *e* Col. i. 11; Eph. iii. 16, 17, 18, 19. *f* 2 Cor. vii. 1; Eabh. xii. 14.

II. Tha an naomhachd so air feadh an duine gu h-iomlan *g*, gidheadh neo-fhoirfe 's a' bheatha so; tha fuigheall éigin do thruaillidheachd a' fantuinn anns gach ball *h*; agus uaith so tha cogadh buanmhaireannach agus neo-réiteachaidh ag éirigh, air do 'n fheòil a bhi miannachadh an aghaidh an Spioraid, agus an Spiorad an aghaidh na feòla *i*.

*g* 1 Tes. v. 23. *h* 1 Eoin i. 10; Rom. vii. 18, 23; Philip. iii. 12. *i* Gal. v. 17; 1 Phead. ii. 11.

III. Anns a' chogadh so, ged fheud an truaillidheachd a ta làthair làmh an uachdar fhaotainn gu mòr, rè seal *k*; gidheadh tre shìor-fhrithealadh neirt dhoibh o Spiorad naomhachaidh Chriosd, tha a' chuid a ta air a h-ath-ghineamhuinn a' buadhachadh *l*: agus mar sin tha na naoimh a' fàs ann an gràs, agus a' coimhlionadh naomhachd ann an eagal Dé *n*.

*k* Rom. vii. 23. *l* Rom. vi. 14; 1 Eoin v. 4; Eph iv 15, 16. *m* 2 Phead. iii. 18; 2 Cor. iii. 18. *n* 2 Cor. vii. 1

## CAIB. XIV

*Mu chreidimh Slàinteil.*

I. Gràs a' chreidimh, tre am bheil na daoine taghta air an dèanamh comasach gu creidsinn chum slànuchaidh an anama *a*, 's e obair Spioraid Chriosd 'n an cridhibh e *b*; agus is ann le ministrealachd an fhocail is gnàth leis a bhi air 'oibreachadh *c*; le so mar an ceudna, agus le frithealadh nan sàcramainte, agus ùrnuigh, tha e dol am meud, agus air a neartachadh *d*.

*a* Eabh. x. 39. *b* 2 Cor. iv. 13; Eph. i. 17, 18, 19, Eph. ii. 8. *c* Rom. x. 14, 17. *d* 1 Phead. ii. 2; Gnìomh xx. 32; Rom. iv. 11; Luc. xvii. 5; Rom. i. 16, 17.

II. Leis a' chreidimh so, tha 'n Criosduidh a' creidsinn gur fìor gach aon ni a ta air 'fhoillseachadh 's an fhocal, air ùghdarras Dhé féin a' labhairt ann *e*, agus tha e ag oibreachadh ann an dòigh air leth air an ni a ta air a chur sìos anns gach àite fa leth dheth; eadhon a' tabhairt ùmhlachd do na hàitheantaibh *f*, a' criothnachadh roimh na bagraibh *g*, agus a' dlùth-ghabhail ri geallanaibh Dhé a thaobh na beatha so, agus na beatha tha ri teachd *h*. Ach is iad gnìomhara àraid a' chreidimh shlàinteil, Géilleadh do Chriosd, gabhail ris, agus socruchadh air, 'n a aonar, chum fìreanachaidh, naomhachaidh, agus beatha shìorruidh, air bonn co-cheangail nan gràs *i*.

*e* Eoin iv. 42; 1 Tes. ii. 13; 1 Eoin v. 10; Gnìomh. xxiv. 14. *f* Rom. xvi. 26. *g* Isa. lxvi. 2. *h* Eabh. xi. 13; 1 Tim. iv. 8; 1 Eoin i. 12 *i* Gnìomh. xvi. 31; Gal. ii 20; Gnìomh. xv. 11.

III. Tha eadar-dhealachadh anns a' chreidimh so do thaobh cheumanna lag no làidir *k*; feudar gu tric, agus air iomadh dòigh, ionnsuidh a dhèanamh air, agus e bhi air a lagachadh; ach gidheadh tha e faotainn na buaidhe *l*: a' fàs ann an iomadh neach, air chor 's gu ruig iad air làn dearbhachd trid Iosa Criosd *m*, ùghdair agus Fear-crìochnachaidh ar Creidimh *n*.

*k* Eabh. v. 13, 14; Rom. iv. 19, 20; Mat. vi. 30; Mat. viii. 10. *l* Luc. xxii. 31, 32; Eph. vi. 16; Eoin v. 4, 5. *m* Eabh. vi. 11, 12; Eabh. x. 22; Col. ii. 2. *n* Eabh. xii. 2.

## CAIB. XV.

### *Mu Aithreachas a chum Beatha.*

I. AITHREACHAS a chum beatha, is gràs soisgeulach e *a*, agus tha an teagasg so gu bhi air a shearmonachadh le gach Ministeir an t-soisgeil, air dhòigh co-ionann ris an teagasg mu chreidimh ann an Criosd *b*.

*a* Sech. xii. 10; Gnìomh. xi. 18. *b* Luc. xxiv. 47; Marc. i. 15; Gnìomh. xx. 21.

II. Trid Aithreachais, tha 'm peacach (o shealladh agus o mhothachadh, cha 'n e mhàin air cunnart, ach mar an ceudna air salchar agus gràinealachd a' pheacaidh, mar nithibh a ta 'n aghaidh nàduir naomha, agus lagha chothromaich Dhé, agus air breithneachadh do thròcair Dhé ann an Criosd do 'n dream a ta aithreachail) fuidh dhoilghios air son a pheacaidhean, agus a' toirt fuath dhoibh, air chor 's gu bheil e

a' tionndadh uath' uile gu Dia *c*, le rùn agus dìchioll chum gluasad maille ris ann an uile shlighibh 'àitheantan *d*.

*c* Esec. xviii. 30, 31, agus xxxvi. 31; Isa. xxx. 22; Salm li. 4; Ier. xxxi. 18, 19; Ioel ii. 12, 13; Amos v. 5; Salm cxix. 128; 2 Cor. vii. 11. *d* Salm cxix. 6, 59, 106; Luc. i. 6; 2 Rìgh xxiii. 25.

III. Ged nach còir bun a dhèanamh as an aithreachas mar dhìoladh air bith air son peacaidh, no mar aobhar air bith air son maitheanais peacaidh *e*, ni is gnìomh e do shaor-ghràs Dhé ann an Criosd *f*, gidheadh tha aithreachas co feumail do gach uile pheacach, is nach feud neach air bith sùil bhi aige ri maitheanas as eugmhais aithreachais *g*.

*e* Esec. xxxvi. 31, 32; Esec. xvi. 61, 62, 63. *f* Hos. xiv. 2, 4; Rom. iii. 24; Eph. i. 7. *g* Luc. xiii. 3, 5; Gnìomh. xvii. 30, 31.

IV. Mar nach 'eil peacadh 's am bith co beag 's nach toill e dìteadh sìorruidh *h*; mar sin cha 'n 'eil peacadh 's am bith co mòr 's gu feud e dìteadh sìorruidh a tharruing orra-san a tha dèanamh fìor aithreachais *i*.

*h* Rom. vi. 23; Rom. v. 12; Mat. xii. 36. *i* Isa. lv. 7; Rom. viii. 1; Isa. i. 16, 18.

V. Cha chòir do dhaoinibh iad féin a thoileachadh le aithreachas coitchoinn, ach is e dleasdanas gach duine dìchioll a chleachdadh, a chum aithreachas air leth a dhèanamh air son a pheacaidhean fa leth *k*.

*k* Salm xix. 13; Luc. xix. 8; 1 Tim. i. 13, 15.

VI. Mar tha e mar fhiachaibh air gach duine

aidmheil dhìomhair air a pheacaidhean a dhèanamh do Dhia, ag asluchadh air-san maitheanas a thabhairt annta *l*; agus air dha so a dhèanamh, agus a pheacaidh a thréigsinn, gheibh e tròcair *m*: mar sin is còir dha-san a bheir oilbheum d' a bhràthair no do Eaglais Chriosd, bhi toileach, 'aithreachas a thaisbeanadh dhoibh-san d' an d'thug e oilbheum, le bròn air son a pheacaidh, agus is còir dhoibh-san 'n a lorg so a bhi réidh ris, agus gabhail ris ann an gràdh *o*.

*l* Salm li. 4, 5, 7, 9, 14; Salm xxxii. 5, 6. *m* Gnàth-Fhoc. xxviii. 13; 1 Eoin 1, 9. *n* Seum. v. 16; Luc. xvii. 3, 4; Iosua vii. 19; Salm li. gu h-iomlan. *o* 2 Cor. ii. 8.

## CAIB. XVI.

*Mu dheadh oibribh.*

I. Is deadh oibre, iad sin a mhàin a dh' àithn Dia 'n a fhocal naomh *a*, agus cha deadh oibre iad sin a ta dh'easbhuidh barrantais an fhocail, air an dealbh le daoinibh o eud dall, no fuidh sgàil air bith do leth-sgeul air deadh rùn *b*.

*a* Mic. vi. 8; Rom. xii. 2; Eabh. xiii. 21. *b* Mat. xv. 9; Isa. xxix. 13; 1 Phead. i. 18; Rom. x. 2; Eoin xvi. 2; 1 Sam. xv. 21, 22, 23.

II. Na deadh oibre sin, a ta air an dèanamh ann an ùmhlachd do Dhia, is toradh agus dearbhadh soilleir iad air creidimh fìor agus beò *c*: agus leo sin a ta creidmhich a' taisbeanadh am buidheachais *d*, a' neartachadh an dearbhachd *e*, a' togail suas am bràithre *f*, a' cur maise air aidmheil an t-soisgeil *g*, a' druideadh beul nan eascairdean *h*, agus a' glòrach-

adh Dhé *i*, d' am bheil iad 'n an obair, air an cruth achadh ann an Iosa Criosd a chum so *k*; air chor air bhi d' an toradh a chum naomhachd, gu biodh a' chrìoch aca, *eadhon* a' bheatha mhaireannach *l*.

*c* Seum. ii. 18, 22. *d* Salm cxvi. 12, 13; 1 Phead. ii. 9. *e* 1 Eoin ii. 3, 5; 2 Phead. i. 5–10. *f* 2 Cor. ix. 2; Mat. v. 16. *g* Tit. ii. 5, 9, 10, 11, 12; 1 Tim. vi. 1. *h* 1 Phead. ii. 15. *i* 1 Phead. ii. 12; Philip. i. 11; Eoin xv. 8. *k* Eph. ii. 10. *l* Rom. vi. 22.

III. Cha 'n ann uatha féin idir a ta 'n comas air deadh oibribh a dhèanamh, ach gu h-iomlan o Spiorad Chriosd *m*. Agus a chum gu 'm bitheadh iad air an dèanamh comasach air sin, a thuilleadh air na gràsan a fhuair iad cheana, is feumail 's a' cheart àm, cumhachd an Spioraid Naoimh cheudna, chum an toil agus an gnìomh oibreachadh annta a réir a dheadh-ghean féin *n*: gidheadh cha chòir dhoibh uaith so, fàs neo-ghnìomhach, mar nach biodh e mar fhiachaibh orra dleasdanas air bith a choimhlionadh, ach an lorg gluasachd shònruichte an Spioraid; ach is còir dhoibh a bhi dìchiollach chum gràsa Dhé a ta annta bheothachadh suas *o*.

*m* Eoin xv. 4, 5, 6; Esec. xxxvi. 26, 27. *n* Philip. ii. 13, agus caib. iv. 13; 2 Cor. iii. 5. *o* Phil. ii. 12; Eabh. vi. 11, 12; 2 Phead. i. 3, 5, 10, 11; Isa. lxiv. 7; 2 Tim. i. 6; Gnìomh. xxvi. 6, 7; Iud. 20, 21.

IV. Tha iadsan a tha 'n an ùmhlachd a' ruigheachd air an àirde a 's mò air am feudar ruigheachd 's a' bheatha so, co fhad o bhi comasach air dol os cionn an dleasdanais, agus tuilleadh a dhèanamh na tha Dia ag iarruidh, 's gu bheil mòran a tha mar fhiach-

aibh orra d' an dleasdanas air nach 'eil iad a' ruigheachd *p*.

*p* Luc. xvii. 10; Nehem. xiii. 22; Iob ix. 2, 3; Gal. v. 17.

V. Cha 'n urrainn sinn maitheanas peacaidh no beatha mhaireanneach a thoilltinn air làimh Dhé, le ar n-oibribh a 's fèarr, do thaobh an neo-choimeas a ta eadar iad agus a' ghlòir ri teachd, agus an t-eadar-dhealachadh neo-chrìochnach a tha eadar sinne agus Dia, neach do nach feud sinn a bhi tarbhach, no dìoladh a thabhairt air son an-fhiach ar peacaidh a rinn sinn cheana *q*; ach an uair a ni sinn na h-uile nithe a dh'fheudar leinn a dhèanamh, cha d' rinn sinn ach ar dleasdanas, agus is seirbhisich neo-tharbhach sinn *r*; agus do bhrìgh fòs mar a ta iad maith, gu bheil iad a' teachd o a Spiorad-san *s*; agus mar a tha iad air an dèanamh leinne, tha iad air an truailleadh agus air an coi-measgadh leis an uiread sin do laigse, agus do neo-fhoirfeachd, 's nach feud iad teanntachd breitheanais Dé fhulang *t*.

*q* Rom. iii. 20; Rom. iv. 2, 4, 6; Eph. ii. 8, 9; Tit. iii. 5, 6, 7; Rom. viii. 18; Salm xvi. 2; Iob xxii. 2, 3, agus Iob xxxv. 7, 8. *r* Luc. xvii. 10. *s* Gal. v. 22, 23. *t* Isa. lxiv. 6; Gal. v. 17; Rom. vii. 15, 18; Salm cxliii. 2; Salm cxxx. 3.

VI. Ach gidheadh, air do phearsaibh nan creidmheach, a bhi air an gabhail riutha gu taitneach tre Iosa Criosd, tha 'n deadh oibre mar an ceudna air an gabhail riutha gu taitneach ann-san *u*, cha 'n ann mar gu bitheadh iad anns a' bheatha so gu h-iomlan neo-choireach agus neo-chronail am fianuis Dé *w*,

ach air dha-san a bhi 'g amharc orra 'n a Mhac, is toileach leis gabhail ris an ni a ta tréibhdhireach, agus luigheachd a thabhairt dha, ged tha iomadh anmhuinneachd agus neo-fhoirfeachd 'n a cho-chuid-eachd *x*.

*u* Iob ix. 20; Salm cxliii. 2. *w* Eph. i. 6; 1 Phead ii. 5; Ecsod. xxviii. 38; Gen. iv. 4; Heb. xi. 4. *x* Eabh xiii. 20, 21; 2 Cor. viii. 12; Eabh. vi. 10; Mat. xxv. 21, 23.

VII. Oibre a nithear le daoinibh neo-iompaichte, ged fheud iad a thaobh na cùise mu 'm bheil iad, bhi 'n an nithibh a tha Dia ag àithneadh, agus do dheadh-fheum araon dhoibh féin agus do dhaoinibh eile *y*; gidheadh a chionn nach 'eil iad a' teachd o chridhe air a ghlanadh le creidimh *z*, no air an dèanamh air mhodh cheart, do réir an fhocail *a*; no chum crìoch cheart, eadhon glòir Dhé *b*, uime sin tha iad peacach, agus cha 'n fheud iad bhi taitneach do Dhia, no neach a dhèanamh iomchuidh chum gràs fhaghail o Dhia *c*. Ach gidheadh is peacaiche dhoibh-san, agus is neo-thaitneiche do Dhia, na h-oibre sin a leigeadh dhiubh *d*.

*y* 2 Rìgh x. 30, 31; 1 Rìgh xxi. 27, 29; Philip. i. 15, 16, 18. *z* Gen. iv. 5; Eabh. xi. 4, 6. *a* 1 Cor. xiii. 3; Isa. i. 12. *b* Mat. vi. 2, 5, 16. *c* Hag. ii. 14; Tit. i. 15; Amos v. 21, 22; Hos. i. 4; Rom. ix. 16; Tit. iii. 5. *d* Salm xiv. 4; Salm xxxvi. 3; Iob xxi. 14, 15; Mat. xxv. 41, 42, 43, 45; Mat. xxiii. 23.

## CAIB. XVII.

*Mu bhuan-mhaireachduinn nan naomh ann an staid nan gràs.*

I. Cha 'n fheudar leo-san ris an do ghabh Dia gu taitneach 'n a Mhac ionmhuinn, agus a ghairm e gu h-éifeachdach agus a naomhaich e le a Spiorad, tuiteam gu h-iomlan agus gu crìochnail o staid nan gràs; ach buan-mhairidh iad ann gu ruig a' chrìoch, agus bidh iad air an sàbhaladh gu sìorruidh *a*.

*a* Philip. i. 6; 2 Phead. i. 10; Eoin x. 28, 29; 1 Eoin iii. 9; 1 Phead. i. 5, 9.

II. Cha 'n i an saor-thoil féin, is bunchar de bhuan-mhaireannachd so nan naomh, ach neo-chaochlachd òrduigh an Taghaidh, a ta sruthadh o ghràdh saor, agus neo-chaochlachd Dhé an Athar *b*; éifeachd toillteanais agus eadar-ghuidhe Iosa Criosd *c*; còmhnuidh an Spioraid, agus sìol Dhé an taobh stigh dhiubh *d*; agus nàdur co-cheangail nan gràs *e*: Agus uatha so uile, tha dearbhachd agus neo-thuiteamachd am buan-mhaireachduinn a' teachd *f*.

*b* 2 Tim. ii. 18, 19; Ierem. xxxi. 3. *c* Eabh. x. 10, 14. Eabh. xiii. 20, 21; Eabh. ix. 12, 13, 14, 15; Rom. viii. 33, gu chrìch; Eoin xvii. 11, 24; Luc. xxii. 32; Eabh. vii. 25. *d* Eoin xiv. 16, 17; 1 Eoin ii. 27; 1 Eoin iii. 9. *e* Ier. xxxii. 40. *f* Eoin x. 28; 1 Tes. iii. 3; 1 Eoin ii. 19.

III. Gidheadh feudaidh iad trid bhuairidhean Shàtain agus an t-saoghail, trid neart na truaillidheachd a ta mairsinn annta, agus trid dì-chuimhn'

air meadhonaibh an coimhidheachd, tuiteam ann am peacaibh an-troma *g*; agus mairsinn annta rè seal *h*; leis am bheil iad a' teachd fuidh chorruich Dhé *i*, agus a' cur doilgheis air an Spiorad Naomh *k*, a' call tomhais éigin d' an gràsan agus d' an comhfhurtachd *l*, a' teachd fuidh chruas cridhe *m*, agus an coguisean air an lot *n*; agus leis am bheil iad mar an ceudna, a' dèanamh dochainn agus a' toirt oilbheim do dhaoinibh eile *o*, agus a' tarruing bhreitheanas aimsireil orra féin *p*.

*g* Mat. xxvi. 70, 72, 74. *h* Salm li. 14. *i* Isa. lxiv. 5, 7, 9; 2 Sam. xi. 27. *k* Eph. iv. 30. *l* Isa. li. 8, 10, 12: Taisb. ii. 4; Dàn-Shol. v. 2, 3, 4, 6. *m* Isa. lxiii. 17; Marc. vi. 52, agus Marc. xvi. 14. *n* Salm xxxii. 3, 4, agus Salm li. 8. *o* 2 Sam. xii. 14. *p* Salm lxxxix. 31, 32; 1 Çor. xi. 32.

## CAIB. XVIII.

*Mu dhearbh-bheachd air gràs agus Slàinte.*

I. Ged fheud cealgairean agus daoine eile nach 'eil air an ath-ghineamhuinn iad féin a mhealladh gu faoin, le dòchas mealltach agus an-dànadas feòlmhor, gu bheil iad ann an deadh-ghean Dhé, agus ann an staid na slàinte *a*; agus is dòchas so a théid am mugha *b*: gidheadh feudaidh iadsan a tha creidsinn da rìreadh anns an Tighearn Iosa, agus a tha 'g a ghràdhachadh gu tréibhdhireach, a' dèanamh dìchill air gluasad anns gach uile dheadh-choguis 'n a làthair 's a' bheatha so, dearbh-bheachd chinnteach a bhi aca gu bheil iad ann an staid nan gràs *c*; agus feudaidh iad gàirdeachas a dhèanamh tre

dhòchas glòire Dhé, agus cha dèan an dòchas so iad-san a nàruchadh a chaoidh *d*.

*a* Iob viii. 13, 14 ; Mic. iii. 11 ; Deut. xxix. 19 ; Eoin viii. 41. *b* Mat. vii. 22, 23. *c* 1 Eoin ii. 3, agus caib. iii. 14, 18, 19, 21, 24, agus caib. v. 13. *d* Rom. v. 2 5.

II. An dearbh-bheachd so, cha bheachd theagamh-ach no amharusach i, air a suidheachadh air dòchas neo-chinnteach *e*; ach dearbh-bheachd fhìrinneach creidimh air a suidheachadh air fìrinn dhiadhaidh gheallanna na slàinte *f*, agus air soilleireachd 's an leth stigh mu na gràsaibh sin d' am bheil na geallana air an tabhairt *g*, agus mar an ceudna air teisteas Spioraid na h-uchd-mhacachd a' dèanamh fianuis le ar spiorad-ne gur sinn clann Dhé *h*: agus 's e an Spiorad so geall-daighnich ar n-oighreachd, tre am bheil sinn air ar seulachadh gu là na saorsa *i*.

*e* Eabh. vi. 11, 19. *f* Eabh. vi. 17, 18. *g* 2 Phead. i. 4, 5, 10, 11 ; 1 Eoin ii. 3, agus caib. iii. 14 ; 2 Cor. i. 12. *h* Rom. viii. 15, 16. *i* Eph. i. 13, 14, agus Eph. iv. 30. 2 Cor. i. 21, 22.

III. Cha 'n 'eil an dearbh-bheachd chinnteach so a' luidhe co mòr ri brìgh a' chreidimh, 's nach feud fior-chreidmheach feitheamh fada, agus còmhrag bhi aige ri iomadh deuchainn, mu 'n ruig e oirre *k*; gidheadh, air dha bhi air a dhèanamh comasach leis an Spiorad aithne bhi aige air na nithibh sin a thugadh dha gu saor o Dhia, feudaidh e as eugmhais foillseachaidh neo-ghnàthaichte ruigheachd air an dhearbh-bheachd so, ann am feum ceart a dhèanamh do na meadhonaibh gnàthaichte *l*. Agus uime sin, is e dleasdanas gach neach, na h-uile dìchioll a dhèanamh chum a ghairm agus a thaghadh a dhèan-

amh cinnteach *m*; a chum trid so, gu 'm biodh a chridhe air a chur am farsuinneachd ann an sìth, agus ann an aoibhneas 's an Spiorad Naomh, ann an gràdh agus ann am buidheachas do Dhia, agus ann an neart agus suilbhireachd ann an dleasdanasaibh na h-ùmhlachd; agus is iad na nithe so fìor-thoradh na dearbh-bheachd so *n*: agus co fada so ghabh e uaithe bhi ag aomadh neach gu mi-bheus *o*.

*k* 1 Eoin v. 13; Isa. l. 10; Marc. ix. 24; Salm lxxxviii. gu h-iomlan, agus Salm lxxvii. 1–12. *l* 1 Cor. ii. 12; 1 Eoin iv. 13; Eabh. vi. 11, 12; Eph. iii. 17, 18, 19. *m* 2 Phead. i. 10. *n* Rom. v. 1, 2, 5; Rom. xiv. 17, agus Rom. xv. 13; Eph. i. 3, 4; Salm iv. 6, 7, agus Salm cxix. 32. *o* 1 Eoin ii. 1, 2; Rom. vi. 1, 2; Tit. ii. 11, 12, 14; 2 Cor. vii. 1; Rom. viii. 1, 12; 1 Eoin iii 2, 3; Salm cxxx. 4; 1 Eoin i. 6, 7.

IV. Feudaidh dearbh-bheachd nam fìor chreidmheach mu 'n slàinte féin bhi air iomadh dòigh air a crathadh, air a lughdachadh, agus bacadh air a chur oirre; eadhon tre neo-chùram 'n a coimhead; tre thuiteam am peacadh àraid éigin a lotas a' choguis, agus a chuireas doilghios air an Spiorad, tre bhuaireadh éigin grad agus dian, tre sholus gnùise Dhé bhi air a tharruing air ais leis uatha, agus e bhi fulang dhoibh-san air am bheil 'eagal-san, gluasad ann an dorchadas, agus gun solus air bith bhi aca *p*: gidheadh, cha 'n 'eil iad idir falamh gu h-iomlan do shìol sin Dé, agus do bheatha a' chreidimh, do 'n ghràdh sin do Chriosd agus do na bràithribh, do 'n tréibhdhireachd cridhe sin, agus do choguis mu dhleasdanas, 's nach feud trid oibreachadh an Spioraid, an dearbh-bheachd so ann an àm iomchuidh bhi air a h-ath-bheothachadh *q*, agus anns am bheil

iad 's an àm a ta làthair air an cumail suas o eudòchas iomlan *r*.

*p* Dàn-Shol. v. 2, 3, 6; Salm li. 8, 12, 14; Eph. iv. 30, 31; Salm lxxvii. 1–10; Mat. xxvi. 69–72; Salm xxxi. 22; Salm lxxxviii. gu h-iomlan; Salm l. 10. *q* 1 Eoin iii. 9; Luc. xxii. 32; Iob xiii. 15; Salm lxxiii. 15, agus Salm li. 8, 12; Isa. l. 10. *r* Mic. vii. 7, 8, 9; Ier. xxxii. 40; Isa. liv. 7, 8, 9, 10; Salm xxii. 1, agus Salm lxxxviii. gu h-iomlan.

## CAIB. XIX.

### *Mu Lagh Dhé.*

I. Thug Dia do Adhamh lagh mar cho-cheangal oibre, leis an do cheangail se esan agus a shliochd uile, ri h-ùmhlachd phearsanta, iomlan, fhoirfe, agus ghnàth-mhaireannach; a' gealltuinn beatha an lorg a choimhlionaidh, agus a' bagradh bàis an lorg a bhrisidh; agus thug e neart agus comas da chum an lagh so a choimhead *a*.

*a* Gen. i. 26, 27; Gen. ii. 17; Rom. ii. 14, 15; Rom. x. 5; Rom. v. 12, 19; Gal. iii. 10, 12; Ecles. vii. 29; Iob xxviii. 28.

II. An déigh do 'n duine tuiteam, mhair an lagh so bhi 'n a riaghailt iomlan air fìreantachd, agus is ann mar sin a thug Dia seachad e, air sliabh Shinai, ann an deich àitheantaibh agus bha e air a sgrìobhadh air dà chlàr chloiche *b*. Anns a' cheud cheithir do na h-àitheantaibh, tha air a chur sìos, ar dleasdanas do Dhia; agus anns na sè àitheantaibh deireannach ar dleasdanas do dhaoinibh *c*.

*b* Seum. i. 25, agus Seum. ii. 8, 10, 11, 12 ; Rom. xiii 8, 9 ; Deut. v. 32, agus Deut. x. 4 ; Ecsod. xxxiv 1.
*c* Mat. xxii. 37–40.

III. A thuilleadh air an lagh so, d' an goirear gu coitchionn lagh nam Modhanna, chunnacas do Dhia gu d' thug e do phobull Israel, mar Eaglais an àm a h-òige, reachda deas-ghnàthach, anns an robh iomadh òrdugh samhlachail, cuid diubh mu aoradh, a' taisbeanadh, roimh làimh, Chriosd, a ghràsan, a ghnìomhara, 'fhulangasa, agus a shochairean *d*; agus cuid diubh a' taisbeanadh iomadh gnè theagaisg mu dhleasdanasaibh beusach *e*. Agus tha na reachda deas-ghnàthach so uile air an cur air cùl a nis fuidh 'n Tiomnadh Nuadh *f*.

*d* Eabh. caib ix ; Eabh. x. 1 ; Gal. iv. 1, 2, 3 ; Col. ii. 17. *e* 1 Cor. v. 7 ; 2 Cor. vi. 17 ; Iud. rann 23. *f* Col. ii. 14, 16, 17 ; Dan. ix. 27 ; Eph. ii. 15, 16.

IV. Dhoibh-san mar an ceudna, mar chinneach air leth, thug e iomadh reachd mu bhreith ann an cùisibh àraid, a' chrìochnaich maille ri staid a' phobuill sin, gun iad 'a ceangal aon neach eile nis, ni 's faide na tha ceartas coitchionn ag iarruidh *g*.

*g* Ecsod. xxi. gu h-iomlan Ecsod. xxii. 1–29 ; Gen. xlix. 10 ; 1 Phead. ii. 13, 14 ; Mat. v. 17, 38, 39 ; 1 Cor. ix. 8, 9, 10.

V. Tha lagh nam Modhanna gu bràth a' ceangal nan uile dhaoine, eadhon iadsan a ta air am fìreanachadh, co maith ri muinntir eile *h*; agus cha 'n ann a mhàin do thaobh nan nithe tha air an cur sìos ann, ach mar an ceudna do thaobh ùghdarrais Dé, an Cruith-fhear a thug seachad e *i*, agus anns an t-soisgeul, cha 'n 'eil Criosd a' fuasgladh a' cheangail so

air mhodh air bith, ach 's ann' tha e gu mòr 'g a dhaighneachadh *k*.

*h* Rom. xiii. 8, 9, 10; Eph. vi. 2; 1 Eoin ii. 3, 4, 7, 8. *i* Seum. ii. 10, 11 *k* Mat. v. 17, 18, 19; Seum. ii. 8; Rom. iii. 31

VI. Ged nach 'eil fìor-chreidmhich fuidh 'n lagh mar cho-cheangal oibre, gu bhi air am fìreanachadh no air an dìteadh leis; gidheadh tha feum mòr ann dhoibh-san, co maith is do dhaoinibh eile; do bhrìgh gu bheil e mar riaghailt beatha a ta cur toil' Dé agus an dleasdanas féin an céill doibh, 'g an stiùradh agus 'g an ceangal gu gluasad d' a réir sin *m*; a' nochdadh mar an ceudna, truaillidheachd pheacach an nàduir, an cridhe, agus am beatha *n*; air chor 's air dhoibh bhi 'g an ceasnachadh féin leis, gu feud iad teachd chum tuilleadh mothachaidh do pheacadh, tuilleadh irioslachaidh air a shon, agus tuilleadh fuath dha *o*, maille ri sealladh ni 's soilleire air an fheum tha aca air Criosd, agus air iomlanachd 'ùmhlachd-san *p*. Tha feum ann mar an ceudna dhoibh-san a ta air an ath-ghineamhuinn, gu bacadh a chur air an truaillidheachd, do bhrìgh gu bheil se a' toirmeasg peacaidh *q*· agus tha feum 'n a bhagraidhibh, a thaisbeanadh an ni sin a tha 'm peacaidh-san féin a' toilltinn, agus ciod na trioblaidean anns a' bheatha so féin, ris am feud iad dùil a bhi aca air an lorg, ged tha iad air an saoradh o mhallachd a' pheacaidh, tha air a bhagradh 's an lagh *r*: Tha a gheallana mar an ceudna a' taisbeanadh dhoibh, gu bheil ùmhlachd 'n a ni taitneach do Dhia, agus ciod na beannachdan ris am feud sùil a bhi aca an lorg a coimhlionaidh *s*, ged nach ann mar nithibh air am bheil còir aca do thaobh an lagha mar cho-cheangal oibre *t*. Air chor 's

nach comhara idir bhi fuidh 'n lagh, agus gun e bhi fuidh ghràs, gu bheil e a' dèanamh maith, a chionn gu bheil an lagh a' tabhairt misnich dha chum sin, agus a' seachnadh uilc, a chionn gu bheil an lagh a' cur sgàth air roimh 'n olc *u*.

*l* Rom. vi. 14; Gal. ii. 16; Gal. iii. 13; Gal. iv. 4, 5; Gnìomh. xiii. 39; Rom. viii. 1. *m* Rom. vii. 12, 22, 25; Salm cxix. 4, 5, 6; 1 Cor. vii. 19; Gal. v. 14, 16, 18, 19, 20, 21, 22, 23. *n* Rom. vii. 7; Rom. iii. 20. *o* Seum. i. 23, 24, 25; Rom. vii. 9, 14, 24. *p* Gal. iii. 24; Rom. vii. 24, 25; Rom. viii. 3, 4. *q* Seum. ii. 11; Salm cxix. 101, 104, 128. *r* Esra ix. 13, 14; Salm lxxxix. 30, 31, 32, 33, 34. *s* Lebhit. xxvi. 1–14; 2 Cor. vi. 16; Eph. vi. 2, 3; Salm xxxvii. 11; Mat. v. 5; Salm xix. 11. *t* Gal. ii. 16; Luc. xvii. 10. *u* Rom. vi. 12, 14; 1 Phead. iii. 8, 9, 10, 11, 12; Salm xxxiv. 12, 13, 14, 15, 16; Eabh. xii. 28, 29.

VII. Agus de gach feum dhiubh sud a tha 's an lagh, cha 'n 'eil a h-aon an aghaidh gràis an t-soisgeil, ach tha iad uile gu milis a' gabhail leis *w*, air do Spiorad Chriosd a bhi ceannsachadh agus a' neartachadh toil' an duine, chum an ni sin a dhèanamh gu saor agus gu suilbhir, a tha toil fhoillsichte Dhé ag iarruidh a dhèanamh *x*.

*w* Gal. iii. 21. *x* Esec. xxxvi. 27; Eabh. viii. 10; Ier xxxi. 33.

## CAIB. XX.

*Mu shaorsa Chriosduidh, agus mu shaorsa Coguis.*

I. THA 'n t-saorsa choisinn Criosd do chreidmhich fuidh 'n t-soisgeul, a' co-sheasamh ann an saorsa o chiont a' pheacaidh, o fheirg dhìtidh Dhé, o mhallachd lagh' nam Modhanna *a*· agus iad bhi air an

teasairginn o 'n droch shaoghal a ta làthair, o bhruid Shatain, agus o uachdranachd a' pheacaidh *b*, o olc an cuid àmhghar, o ghath a' bhàis, o bhuaidh na h-uaighe, agus o dhìteadh sìorruidh *c*; agus mar an ceudna, gu-bheil slighe réidh aca dh' ionnsuidh Dhé; agus gu bheil iad a' toirt ùmhlachd dha, cha 'n ann o eagal tràilleil, ach o ghràdh macail *d*, agus inntinn thoileach *e*. Agus bha iad so uile mar an ceudna aig na creidmhich fuidh 'n lagh *f*. Ach fuidh 'n Tiomnadh Nuadh, tha saorsa nan Criosduidhean ni 's mò air a cur am farsuinneachd, 'n an saorsa o chuing lagh' nan deas-ghnàth fuidh 'n robh an Eaglais Iùdhach *g*; agus ann an dànachd ni 's mò gu teachd gu Rìgh-chathair nan gràs *h*, agus ann an co-pàirteachadh do shaor-Spiorad Dé dhoibh ni 's iomlaine na bu ghnàth le creidmhich fuidh 'n lagh a bhi faotainn *i*.

*a* Tit. ii. 14; 1 Tes. i. 10; Gal. iii. 13. *b* Gal. i. 4; Col. i. 13; Gnìomh. xxvi. 18; Rom. vi. 14. *c* Rom. viii. 28; Salm cxix. 71; 1 Cor. xv. 54, 55, 56, 57; Rom. viii. 1. *d* Rom. v. 1, 2. *e* Rom. viii. 14, 15; 1 Eoin iv. 18. *f* Gal. iii. 9, 14. *g* Gal. iv. 1, 2, 3, 6, 7; Gal. v. 1; Gnìomh. xv. 10, 11. *h* Eabh. iv. 14, 16; Eabh. x. 19, 20, 21, 22. *i* Eoin vii. 38, 39; 2 Cor. iii. 13, 17, 18.

II. Is e Dia a mhàin is uachdaran air a' choguis *k*, agus dh'fhàg e saor i o theagasg agus o àitheantaibh dhaoine, a ta ann an ni 's am bith an aghaidh 'fhocail; no fòs a thuilleadh air an fhocal, co dhiubh ann an cùisibh creidimh no aoraidh *l*. Agus mar sin, a bhi creidsinn an leithide so do theagasg, no bhi toirt ùmhlachd d' an leithidibh so do àitheanta, a thaobh coguis 's e sin fìor-shaorsa na coguis a thoirt thairis *m*: agus a bhi 'g iarruidh dall-chreidimh agus

dall-ùmhlachd iomlan, gun agadh, 's e sin saorsa na coguis agus reuson fòs a sgrios *n*.

*k* Seum. iv. 12; Rom. xiv. 4. *l* Gnìomh. iv. 19; Gnìomh. v. 29; 1 Cor. vii. 23; Mat. xxiii. 8, 9, 10; 2 Cor. i. 24; Mat. xv. 9. *m* Col. ii. 20, 22, 23; Gal. i. 10; Gal. ii. 4, 5; Gal. v. 1. *n* Rom. x. 17; Rom. xiv. 23; Isa. viii. 20; Gnìomh. xvii. 11; Eoin iv. 22; Hos. v. 11; Taisb. xiii. 12, 16, 17; Ier. viii. 9

III. Tha iadsan, a tha cur peacaidh 's am bith an gnìomh, no tha 'g altrum ana-miann air bith fuidh sgàil saorsa Chriosduidh, d'a thrid sin a' sgrios crìch na saorsainn Criosduidh; eadhon air dhuinn a bhi air ar teasairginn o làimh ar nàimhde, gu dèanamaid seirbhis do 'n Tighearna gun eagal, ann an naomhachd, agus ann am fìreantachd, 'n a làthair, rè uile làithean ar beatha *o*.

*o* Gal. v. 13; 1 Phead. ii. 16; 2 Phead. ii. 19; Eoin viii. 34; Luc. i. 74, 75.

IV. Agus do bhrìgh nach e bu rùn do Dhia, gu 'n dèanadh na cumhachdan a dh' òrduich esan, agus an t-saorsa a choisinn Criosd, a chéile sgrios, ach gu biodh iad a' cumail suas, agus a' coimhead a chéile; uime sin, iadsan a bhios fuidh sgàil saorsainn Chriosduidh a' cur an aghaidh uachdranachd laghail air bith, no an aghaidh gnàthachadh laghail a' chumhachd sin, cia ac' is uachdranachd shaoghalta no Eaglais e, tha iad a' cur an aghaidh òrduigh Dhé *p*. Agus feudar gu laghail daoine tharruing gu cunntas, agus an leanmhuinn le smachdachadh na h-Eaglais *q*, agus le cumhachd an uachdarain shaoghalta *r*, a chionn a bhi sgaoileadh an leithide sin do bharailean, no a' seasamh an leithide sin do dhèanadais, 's a tha 'n agh-

aidh soluis nàduir, no an aghaidh cinn shoilleir a' chreidimh Chriosduidh, mu chreidimh, mu aoradh, no mu chaithe-beatha; no an aghaidh cumhachd na diadhachd; no fòs an aghaidh an leithide s'n do bharailean no do dhèanadais mhearachdach, 's a tha 'n an nàdur féin, no thaobh a' mhodh air am bheil iad 'g an craobh-sgaoileadh, no 'g an seasamh, a' cur as do 'n t-sìothchainnt agus do 'n riaghailt o 'n leth muigh, a shuidhich Criosd 's an Eaglais *s*.

*p* Mat. xii. 25; 1 Phead. ii. 13, 14 16; Rom. xiii. 1–9; Eabh. xiii. 17. *q* Rom. i. 32; 1 Cor. v. 1, 5, 11, 13; 2 Eoin, rann 10 agus 11; 2 Tes. iii. 14, agus 1 Tim. vi. 3, 4, 5, maille ri Tit. i. 10, 11, 13, agus Tit. iii. 10, maille ri Mat. xviii. 15, 16, 17; 1 Tim. i. 19, 20; Taisb. ii. 2, 14, 15, 20, agus Taisb. iii. 9. *r* Deut. xiii. 6, 12; Rom. xiii. 3, 4; 2 Eoin, rann 10 agus 11; Esra vii. 23, 25, 26, 27, 28; Taisb. xvii. 12, 16, 17; Neh. xiii. 15, 17, 21, 22, 25, 30; 2 Rìgh xiii. 5, 6, 9, 20, 21; 2 Eachd. xxxiv. 33, agus Caib. xv. 12, 13, 16; Dan. iii. 29; 1 Tim. ii. 2; Isa. xlix. 23; Sech. xiii. 2. 3

## CAIB. XXI

*Mu aoradh Cràbhach, agus mu choimhead là na Sàbaid.*

I. THA solus nàduir a' taisbeanadh gu bheil Dia ann aig am bheil àrd-Thighearnas, agus uachdranachd os cionn nan uile; gu bheil e maith, agus a' dèanamh maith do na h-uile; agus uime sin gur còir 'eagal-san a bhi oirnn; a ghràdhachadh, a mholadh, gairm air, earbsadh ann, agus seirbhis a dhèanamh dh . leis a' chridhe uile agus leis an anam uile.

agus leis an neart uile *a*. Ach tha 'm modh taitneach a chum aoradh a dhèanamh do 'n Dia fhìor, air 'òrduchadh le Dia féin, agus tha chrìochan air an suidheachadh, le 'thoil fhoillsichte féin, air chor 's nach feudar aoradh a dhèanamh dha do réir breithneachaidh agus cumadaireachd dhaoine, no le cogarsaich Shatain, fuidh shamhladh faicsinneach 's am bith, no air mhodh air bith eile, nach 'eil òrduichte anns na Sgriobtuiribh naomha *b*.

*a* Rom. i. 20 ; Gnìomh. xvii. 24 ; Salm cxix. 68 ; Ier x. 7 ; Salm xxxi. 23, agus Salm xviii. 3 ; Rom. x. 12, Salm lxii. 8 ; Ios. xxiv. 14 ; Marc. xii. 23. *b* Deut. xii. 32 ; Mat. xv. 9 ; Gnìomh. xvii. 25 ; Mat. iv. 9, 10 ; Deut. iv. 15–20 ; Ecsod. xx. 4, 5, 6 ; Col. ii. 23.

II. Is còir aoradh cràbhaidh a thabhairt do Dhia, an t-Athair, am Mac, agus an Spiorad Naomh ; agus dha-san a mhàin *c*; cha 'n ann do Ainglibh, do naomhaibh, no do chreutair air bith eile *d*: Agus, o thuiteam an duine, cha 'n ann as eugmhais Eadarmheadhonair; no trid eadar-mheadhonaireachd neach air bith eile, ach Iosa Criosd 'n a aonar *e*.

*c* Mat. iv. 10 ; Eoin v. 23 ; 2 Cor. xiii. 14. *d* Col. ii. 18 ; Taisb. xix. 10 ; Rom. i. 25. *e* Eoin xiv. 6 ; 1 Tim. ii. 5 ; Eph. ii. 18 ; Col. iii. 17.

III. Air do ùrnuigh maille ri breth-buidheachais a bhi 'n a cuid àraid do 'n aoradh chràbhach *f*, tha Dia ga h-iarruidh air na h-uile dhaoinibh *g*, agus a chum gu 'm biodh i taitneach, tha i gu bhi air a dèanamh an ainm a Mhic *h*, le còmhnadh an Spioraid *i*, do réir a thoile *k*, le tuigse, urram, irioslachd, dùrachd, creidimh, gràdh, agus buan-mhaireachd-

uinn *l*, agus ann an cainnt a thuigear, ma 's ùrnuigh, le guth a bhios ann *m*.

*f* Phil. iv. 6. *g* Salm lxv. 2. *h* Eoin xiv. 13, 14; 1 Phead. ii. 5. *i* Rom. viii. 26. *k* 1 Eoin v. 14. *l* Salm xlvii. 7; Ecles. v. 1, 2; Eabh. xii. 28; Gen. xviii. 27; Seum. v. 16; Seum. i. 6, 7; Marc. xi. 24; Mat. vi. 12, 14, 15; Col. iv. 2; Eph. vi. 18. *m* 1 Cor. xiv. 14.

IV. Is còir ùrnuigh a dhèanamh air son nithe laghail *n*, agus air son gach uile dhaoine, a tha beò, no bhios beo an déigh so *o*: ach cha chòir air son nam marbh *p*, no air son na muinntir mu 'm bheil fios, gun do pheacaich iad, am peacadh a tha chum bàis *q*.

*n* 1 Eoin v. 14. *o* 1 Tim. ii. 1, 2; Eoin xvii. 20 2 Sam. vii. 29; Rut iv. 12. *p* 2 Sam. xii. 21, 22, 23 Luc. xvi. 25, 26; Taisb. xiv. 13. *q* 1 Eoin v. 16.

V. Leughadh nan Sgriobtur le h-eagal diadhuidh *r*, Searmonachadh fallain *s*, agus éisdeachd choguiseach an 'fhocail, le tuigse, creidimh, agus urram *t*; seinn shalm le gràs 's a' chridhe *u*; agus mar an ceudna, fritheáladh iomchuidh, agus gabhail dhligheach nan Sacramainte a dh' òrduich Criosd; tha iad so uile 'n an cuid do aoradh cràbhach, gnàthach Dhé *w*; a thuilleadh air mionnaibh *x*, agus bòidean cràbhach *y*, trasgadh suidhichte *z*, agus buidheachas air amannaibh sònruichte *a*, a ta 'n an aimsiribh agus 'n an amannaibh féin ri bhi air an gnàthachadh air mhodh naomha, agus chràbhach *b*.

*r* Gnìomh. xv. 21; Taisb. i. 3. *s* 2 Tim. iv. 2. *t* Seum. i. 22; Gnìomh. x. 33; Mat. xiii. 19; Eabh. iv. 2; Isa. lxvi. 2. *u* Col. iii. 16; Eph. v. 19; Seum. v. 19. *w* Mat. xxviii. 19; 1 Cor. xi. 23–29; Gnìomh. ii. 42. *x* Deu

vi. 13; Nehem. x. 29. *y* Isa. xix. 21; Ecles. v. 4, 5 *z* Ioel ii. 12; Ester iv. 16; Mat. ix. 15; 1 Cor. vii. 5 *a* Salm cvii. gu crìch; Ester ix. 22. *b* Eabh. xii. 28.

VI. Cha 'n 'eil ùrnuigh no aon chuid eile do 'n aoradh chràbhach air a cheangal a nis fuidh 'n t-soisgeul ri àit air bith, anns am bheil e air a dhèanamh, no gus am bheil e air a stiùradh, is cha mhò a tha e air a dhèanamh ni 's taitneiche d' a thaobh *c;* ach tha aoradh ri bhi air a dhèanamh do Dhia anns gach àit *d*, ann an spiorad agus ann am fìrinn *e*; mar ann an teaghlaichibh *f*, gach là *g*; agus ann an dìomhaireachd le gach aon fa leth leis féin *h*; mar sin tha e r' a dhèanamh le subhachas mòr anns na co-thionalaibh folluiseach, agus cha chòir dhuinn iad so a dhì-chuimhneachadh no thréigsinn gu toileil, 'n uair a tha Dia le 'fhocal no le 'fhreasdal 'g ar gairm d' an ionnsuidh *i*.

*c* Eoin iv. 21. *d* Mal. i. 11; 1 Tim. ii. 8. *e* Eoin iv. 23, 24. *f* Ier. x. 25; Dan. vi. 6, 7; Iob i. 5; 2 Sam. vi. 18, 20; 1 Phead. iii. 7; Gnìomh. x. 2. *g* Mat. vi. 11. *h* Mat. vi. 6; Eph. vi. 18. *i* Isa. lvi. 6, 7; Eabh. x. 25; Gnàth-Fhoc. i. 20, 21, 24. agus caib. viii. 34; Gnìomh. xiii. 42; Luc. iv. 16; Gnìomh. ii. 42.

VII. Mar a tha o lagh nàduir, gum bi, gu coitchionn cuibhrionn iomchuidh do aimsir air a cur air leth, chum aoraidh Dhé; mar sin, 'n a fhocal, le àithne chinnteach, mhodhanail, bhuan-mhaireannach, a ta ceangal nan uile dhaoine, anns gach linn, dh'òrduich Dia gu sònruichte, aon là ann an seachd, mar shàbaid, gu bhi air a choimhead naomh dha féin *k;* agus b 'e so o thoiseach an t-saoghail gu aiseirigh Chriosd, latha deireannach na seachduin: Agus o aiseirigh Chriosd bha e air 'atharrachadh gus

a' cheud latha do 'n t-seachduin *l* d' an goirear 's an Sgriobtur là an Tighearna *m*, agus tha e ri maireachduinn gu deireadh an t-saoghail, mar an t-sàbaid Chriosduidh *n*.

*h* Ecsod. xx. 8, 10, 11; Isa. lvi. 2, 4, 6, 7. *l* Gen. ii 2, 3; 1 Cor. xvi. 1, 2; Gnìomh. xx. 7. *m* Taisb. i. 10 *n* Ecsod. xx. 8, 10; maille ri Mat. v. 17, 18.

VIII. Tha 'n t-sàbaid so, uime sin, air a coimhead naomh do 'n Tighearna, 'n uair a tha daoine, an déigh dhoibh roimh làimh deasachadh iomchuidh a dhèanamh air an cridheachan, agus an gnothuiche saoghalta chur an riaghailt, cha 'n e a mhàin a' gabhail tàimh naoimh, rè fad an latha o 'n oibribh, o 'm briathraibh, agus o 'n smuaintibh féin, mu thimchioll an gnothuichibh saoghalta agus an aighear *o*; ach mar an ceudna, a' caitheamh na h-ùine sin gu h-iomlan ann an gnìomharaibh aoraidh fholluiseich agus dhìomhair Dhé, agus ann an dleasdanasaibh na h-éiginn agus na tròcair *p*.

*o* Ecsod. xx. 8; Ecsod. xvi. 23, 25, 26, 29, 30; Ecsod xxxi. 15, 16, 17; Isa. lviii. 13; Neh. xiii. 15, 16, 17, 18, 19, 21, 22. *p* Isa. lviii. 13; Mat xii. 1-13.

## CAIB. XXII.

*Mu mhionnaibh agus Bòidibh laghail.*

I. THA mionn laghail 'n a chuid do 'n aoradh chràbhach *a*, anns am bheil an neach a mhionnaicheas air aobhar ceart gu follaiseach a' gairm Dhé bhi mar fhianuis air an ni a tha e ag ràdh, no a' geall-

tuinn ; agus gu breth a thabhairt air, do réir fìrinn no breug a mhionnan *b*.

*a* Deut. x. 20. *b* Ecsod. xx. 7 ; Lebhit. xix. 12 ; 2 Cor. i. 23 ; 2 Eachd. vi. 22, 23.

II. Is e ainm Dhé a mhàin an ni air an còir do dhaoinibh mionnachadh, agus ann an sin a dhèanamh is còir a ghnàthachadh leis gach uil' eagal agus urram naomh *c*. Uime sin is ni peacach agus gràineil, mionn a thoirt gu dìomhanach, no gu h-obann, air an ainm ghlòrmhor uamhasach sin ; no mionn a thoirt idir air ni air bith eile *d*. Gidheadh, mar a ta mionna, an cùisibh mòra, troma, air am barrantachadh le focal Dé 's an Tiomnadh Nuadh, amhuil is fuidh 'n t-Sean Tiomnadh *e* ; is amhluidh is còir mionn laghail a thabhairt, a chuirear fa 'r comhair, n an leithidibh sin do chùisibh, le ùghdarras laghail *f*.

*c* Deut. vi. 13. *d* Ecsod. xx. 7 ; Ier. v. 7 ; Mat. v. 34, 37 ; Seum. v. 12. *e* Eabh. vi. 16 ; 2 Cor. i. 23 ; Isa. lxv. 16. *f* 1 Rìgh. viii. 31 ; Nehem. xiii. 25 ; Esra x. 5.

III. Bu chòir do neach a bheir mionnan, cudthrom gnìomh co àrd a thoirt gu h-iomchuidh fainear ; agus 'n a mhionnaibh gun ni air bith a chur roimhe, ach ni mu 'm bheil e làn-chinnteach, gur fìrinn e *g*. Agus cha chòir do dhuine air bith, e féin a cheangal le mionnaibh ri ni air bith, ach ni a ta maith agus ceart ; agus ni mu 'm bheil e féin a' creidsinn gur maith agus ceart e ; agus ni, a tha comas agus rùn aige choimhlionadh *h*. Gidheadh is peacadh mionn a dhiùltadh mu thimchioll aon ni a tha maith agus ceart, air dha sin bhi air a chur fa 'r comhair le ùghdarras laghail *i*

*g* Ecsod. xx. 7 ; Ier. iv. 2. *h* Gen. xxiv. 2, 3, 4, 5, 6, 8, 9. *i* Air. v. 19, 21 ; Nehem. v. 12 ; Ecsod. xxii. 7–11

IV. Is còir mionnan a thabhairt ann an seadh soilleir agus ghnàthach nam briathar, as eugmhais atharrachaidh seadh no taisg-inntinn *k*. Cha 'n fheud mionn ar ceangal gu peacadh a dhèanamh ; ach an uair a bheirear e, ann an ni nach 'eil peacach, tha e ceangal duine r' a choimhlionadh, ged bhiodh sin le call da féin *l*: agus cha chòir am briseadh, ged b' ann do Eiricich, no do ana-creidmhich a bhiodh iad air an tabhairt *m*.

*k* Ier. iv. 2 ; Salm xxiv. 4. *l* 1 Sam. xxv. 22, 32, 33, 34 ; Salm xv. 4. *m* Esec. xvii. 16, 18, 19 ; Ios. ix. 18, 19 ; maille ri 2 Sam. xxi. 1.

V. Tha nàdur na bòide, agus nàdur mionn-gheallaidh cosmhuil r' a chéile, agus 's ann leis a' chùram chràbhach cheudna is còir a tabhairt, agus leis an dìlseachd cheudna is còir a h-ìocadh *n*.

*n* Isa. xix. 21 ; Ecles. v. 4, 5, 6 ; Salm lxi. 8 ; Salm lxvi. 13, 14.

VI. 'S ann do Dhia a mhàin, agus cha 'n ann do chreutair 's am bith, is còir bòid a thabhairt *o*: Agus a chum gu 'm biodh i taitneach dha, 's còir a tabhairt gu toileach, o chreidimh, agus o choguis mu dhleasdanas, air mhodh buidheachais air son tròcair a fhuaradh, no chum gu faigh sinn an ni a ta dh'uireasbhuidh oirnn ; le so tha sinn 'g ar ceangal féin ni 's teinne ri dleasdanasaibh feumail ; no ri nithibh eile, a mheud, 's a dh'fheudas iad còmhnadh a dhèanamh leis, no gu h-iomchuidh a chum a chur air aghaidh *p*.

*o* Salm lxxvi. 11; Ier. xliv. 25, 26. *p* Deut. xxiii. 22, 23; Salm l. 14; Gen. xxviii. 20, 21, 22; 1 Sam. i. 11; Salm lxvi. 13, 14; Salm cxxxii. 2, 3, 4, 5.

VII. Cha chòir do dhuine bòid a thabhairt a chum ni sam bith a dhèanamh tha air a thoirmeasg ann am focal Dé, no a bhacas dleasdanas air bith tha air 'àithneadh ann; no aon ni mu nach 'eil gealladh air bith aige, air comas fhaghail o Dhia gu a choimhlionadh *q*. Agus a thaobh so tha bòide manachail nam pàpanach mu bheatha neo-phòsda, mu aidmheil air bochduinn, agus ùmhlachd riaghailteach co fhada o bhi 'n an ceumaibh do thuilleadh foirfidheachd, 's gu bheil iad 'n an ribeachaibh gu saobh-chreidimh agus peacadh, anns nach còir do chriosduidh air bith e féin a chur an sàs *r*

*q* Gnìomh. xxiii. 12, 14; Marc. vi. 26; Air. xxx. 5, 8, 12, 13. *r* Mat. xix. 11, 12; 1 Cor. vii. 2, 9; Eph. iv 28; 1 Phead. i. 2, 1 Cor. vii. 23.

## CAIB. XXIII.

### *Mu 'n Uachdaran Shaoghalta.*

I. Dh'òrduich Dia Ard-Thighearn agus Rìgh an t-saoghail uile gu biodh Uachdarain shaoghalta fuidh a làimh-sa os ceann a' phobuill, chum à ghlòire féin. agus chum a' mhaith choitchinn: agus, a chum na crìche so, dh'armaich e iad le comas a' chlaidheimh, a chum dìon agus misneach dhoibh-san a ta maith, agus a chum dìoghaltas a dhèanamh air luchd-uilc *a*

*a* Rom. xiii. 1–4; 1 Phead. ii. 13, 14

II. Tha e laghail do chriosduidhibh dreuchd Uachdarain a ghabhail, agus a chur an gnìomh, an uair a ghairmear chuige sin iad *b*; agus 'n an riaghladh, bu chòir dhoibh gu h-àraid a bhi cumail suas na diadhachd, cothrom, agus sìth, do réir lagha fhallain gach dùthcha *c*; mar sin, a chum na crìche so feudaidh iad gu laghail, a nis fuidh 'n Tiomnadh Nuadh, cogadh a dhèanamh, air aobhar ceart agus iomchuidh *d*.

*b* Gnàth-Fhoc. viii. 15, 16; Rom. xiii. 1, 2, 4. *c* Salm ii. 10, 11, 12; 1 Tim. ii. 2; Salm lxxxii. 3, 4; 2 Sam. xxiii. 3; 1 Phead. ii. 13. *d* Luc. iii. 14; Rom. xiii. 4; Mat. viii. 9, 10; Gnìomh. x. 1, 2; Taisb. xvii. 14, 16.

III. Cha chòir do 'n Uachdaran shaoghalta gabhail air féin fritheal adh an fhocail no nan sàcramainte, no comas iuchraichean rìoghachd nèimh *e*: gidheadh tha ùghdarras aige, agus 's e a dhleasdanas, cùram a ghabhail gu 'm bi aonachd agus sìth air an coimhead 's an eaglais, gu 'm bi fìrinn Dé air a coimhead fìor-ghlan agus iomlan; gu 'm bi gach uile thoibheum agus saobh-chreidimh air an casg, gu 'm bi gach uile thruailleadh agus mi-ghnàthachadh ann an aoradh agus ann an riaghladh na h-eaglais air am bacadh, no air an leasachadh, agus gu 'm bi uil' òrduighean Dhé gu h-iomchuidh air an suidheachadh, air am frithealadh, agus air an tabhairt fainear *f*. Agus a chum na crìche so, tha comas aige Seanaidh a ghairm, a bhi làthair annta, agus cùram a ghabhail gu 'm bi gach ni a chrìochnaichear annta do réir inntinn Dhé *g*.

*e* 2 Eachd. xxvi. 18; Mat. xviii. 17; Mat. xvi. 19; 1 Cor. xii. 28, 29; Eph. iv. 11, 12; 1 Cor. iv. 1, 2; Rom. x. 15; Eabh. v. 4. *f* Isa. xlix. 23; Salm cxxii. 9; Esra vii. 23, 25, 26, 27, 28; Lebhit. xxiv. 16; Deut. xiii. 5, 6, 12; 2 Rìgh xviii. 4; 1 Eachd. xiii. 1–9; 2 Rìgh

xxiii. 1–26; 2 Eachd. xxxiv. 33; 2 Eachd. xv. 12, 13. *g* 2 Eachd. xix. 8, 9, 10, 11; 2 Eachd. xxix. agus xxx. gu h-iomlan; Mat. ii. 4, 5.

IV. 'S e dleasdanas a phobuill ùrnuigh a dhèanamh air son nan Uachdaran *h*, urram a thabhairt d'am pearsaibh *i*, cìs agus dlighean eile a dhìoladh dhoibh *k* a bhi freagarach d 'an àitheantaibh laghail, agus a bhi ùmhal d 'an ùghdarras air son coguis *l*. Cha 'n 'eil neo-chreidimh, no eadar-dhealachadh creidimh a' dèanamh ùghdarrais cheirt agus laghail an Uachdarain neo-tharbhach, no a' saoradh a' phobuill o 'n ùmhlachd dha *m;* Nithe o nach 'eil luchd-dreuchd na h-Eaglais air am fuasgladh *n;* agus is lugha na sin a tha comas aig a' Phàpa os ceann nan dùthchaibh, no os ceann aon neach d 'am pobull, agus is lugha na sin uile, a tha comas aige, an dùthchanna, no an ainm a thoirt uatha, ma mheasas esan gur saobh-chreidmhich iad, na fuidh lethsgeul air bith eile *o*.

*h* 1 Tim. ii. 1, 2. *i* 1 Phead. ii. 17. *k* Rom. xiii. 6, 7. *l* Rom. xiii. 5; Tit. iii. 1. *m* 1 Phead. ii. 13, 14, 16. *n* Rom. xiii. 1; 1 Rìgh. ii. 35; Gnìomh. xxv. 9, 10, 11; 2 Phead. ii. 1, 10, 11; Iud. rann 8–11. *o* 2 Tes. ii. 4· Taisb. xiii. 15, 16, 17.

## CAIB. XXIV.

### *Mu Phòsadh, agus dealachadh.*

I. THA 'm pòsadh gu bhi eadar aon fhear agus aon bhean; 's cha 'n 'eil e laghail gu 'm bi 's an aon àm ach aon bhean aig an fhear, no ach aon fhear aig a' mhnaoi *a*.

*a* Gen. ii. 24; Mat. xix. 5, 6; Gnàth-Fhoc. ii. 17.

II. Bha 'm pòsadh air 'òrduchadh a chum co-chuideachaidh an fhir agus na mnà-posda araon *b*, a chum cinneas na h-eaglais le sìol naomh *c*, agus a chum neo-ghloine a bhacadh *d*.

*b* Gen. ii. 18. *c* Mal. ii. 15. *d* 1 Cor. vii. 2, 9.

III. Tha e laghail do gach seòrsa dhaoine pòsadh, d' an aithne le tuigse aontachadh ri pòsadh *e*: gidheadh is dleasdanach do chriosduidhibh pòsadh a mhàin anns an Tighearn *f*: Agus uime sin, cha chòir dhoibhsan a tha 'g aidmheil a' chreidimh ath-leasaichte, pòsadh a dhèanamh ri mi-chreidmhich, ri pàpanaich, no ri luchd-iodhoil-aoraidh eile: Ni mò is còir dhoibhsan a tha diadhaidh bhi air an cuing-cheangal gu neo-chothromach, le pòsadh a dhèanamh riu-san a tha gu soilleir mi-dhiadhaidh 'n an caithe-beatha, no a tha ann an saobh-chreidimh millteach *g*.

*e* Eabh. xiii. 4; 1 Tim. iv. 3; 1 Cor. vii. 36, 37, 38; Gen. xxiv. 57, 58. *f* 1 Cor. vii 39. *g* Gen. xxxiv. 14; Ecsod. xxxiv. 16; Deut. vii. 3, 4; Rìgh xi. 4; Nehem. xiii. 25, 26, 27; Mal. ii. 11, 12; 2 Cor. vi. 14.

IV. Cha chòir do 'n phòsadh bhi an taobh stigh do cheumaibh dàimhe co-fhola, no cleamhnais, a tha air an toirmeasg 's an fhocal *h*: cha mhò dh' fheudas na pòsaidhean collaidh sin bhi air an dèanamh laghail gu bràth le lagh air bith dhaoine, no le aontachadh nan càraid fèin, air chor gu feud iad sin am beatha chaitheamh le chéile mar fhear agus mar mhnaoi phòsda *i*. Cha 'n fheud am fear aon a phòsadh do dhìlsibh a mhnà, ni 's dlùithe dha, thaobh fola, no dh' fheudas e d' a dhìlsibh féin; no a' bhean aon neach a phòsadh do dhìlsibh a fir, ni 's dlùithe dhi do thaobh fola, no dh' fheudas i d 'a dìlsibh féin *k*.

*h* Lebhit. caib. xviii. gu h-iomlan; 1 Cor. v. 1; Amos ii. 7. *i* Marc. vi. 18; Lebhit. xviii. 24, 25, 26, 27, 28; *k* Lebhit. xx. 19, 20, 21.

V. Tha adhaltrannas no strìopachas a nithear an déigh co-cheangail réitich, air dha bhi air 'fhoillseachadh roimh 'n phòsadh, a' tabhairt aobhair ceart do 'n phàirtidh neo-chiontach an co-cheangal réitich a sgaoileadh *l*. Ma chuirear adhaltrannas an gnìomh an déigh pòsaidh, is laghail do 'n phàirtidh neo-chiontach, dealachadh a thagradh agus 'fhaghail *m*: agus an déigh dealachaidh, neach eile a' phòsadh, mar gu biodh a' phàirtidh chiontach marbh *n*.

*l* Mat. i. 18, 19, 20. *m* Mat. v. 31, 32. *n* Mat. xix. 9; Rom. vii. 2, 3.

VI. Ged tha truaillidheachd an duine co mòr, is gur h-ullamh leis bhi 'g iarruidh aobhair chum an aitim sin a chur o chéile gu neo-dhligheach, a chuir Dia r' a chéile 's a' phòsadh, gidheadh cha 'n 'eil ni air bith ach adhaltrannas, no an tréigsinn d' an toil féin, nach feudar a leasachadh air mhodh air bith leis an Eaglais, no leis an uachdaran shaoghalta, 'n a aobhar gu leòr a chum ceangal-pòsaidh fhuasgladh *o*, agus ann an so a dhèanamh, 's ann air mhodh fholluiseich agus riaghailteich is còir do 'n chùis dol air a h-aghaidh, agus gun a' mhuinntir d' 'am buin i, bhi air am fàgail gu an toil, agus am mèinn féin *p*.

*o* Mat. xix. 8, 9; 1 Cor. vii. 15; Mat. xix. 6. *p* Deut. xxiv. 1-4.

## CAIB. XXV.

### *Mu 'n Eaglais.*

I. Tha an Eaglais choitchionn uile, a tha mar an ceudna neo-fhaicsinneach, air a dèanamh suas ann an àireamh iomlan nan daoine taghta, a bha, a tha, no bhitheas air an tional 'n an aon fuidh Chriosd, a ceann; agus is i céile Chriosd i, a chorp, a lànachd iomlan-san a ta lìonadh nan uile nithe anns na h-uile *a*.

*a* Eph. i. 10, 22, 23; Eph. v. 23, 27, 32; Col. i. 18.

II. Tha 'n Eaglais fhaicsinneach, a ta mar an ceudna uile-choitchionn fuidh 'n t-soisgeul (neo-cheangailte ri aon fhine, mar bha i roimhe fuidh 'n lagh) air a dèanamh suas dhiubh-san uile air feadh an domhain, a tha 'g aideachadh an fhìor-chreidimh *b*, maille r' an cloinn *c*; agus is i sin rìoghachd an Tighearn Iosa Criosd *d*; Tigh agus teaghlach Dhé *e*, agus cha 'n fheudar idir an taobh muigh dhi, ruigsinn gu gnàthaichte air slàinte *f*.

*b* 1 Cor. i. 2; 1 Cor. xii. 12, 13; Salm ii. 8; Taisb. vii. 9; Rom. xv. 9, 10, 11, 12. *c* 1 Cor. vii. 14; Gnìomh. ii. 39; Esec. xvi. 20, 21; Rom. xi. 16; Gen. iii. 15; Gen. xvii. 7. *d* Mat. xiii. 47; Isa. ix. 7. *e* Eph. ii. 19; Eph. iii. 15. *f* Gnìomh. ii. 47.

III. Do 'n Eaglais choitchionn fhaicsinneich so, thug Criosd ministreileachd, focal, agus òrduighean Dhé, a chum nan naomh a thional agus an dèanamh iomlan, 's a' bheatha so, gu deireadh an t-saoghail; agus tha e le a làthaireachd, agus le a Spiorad, do

réir a gheallaidh, 'g an dèanamh éifeachdach chum na crìche sin *g*.

*g* 1 Cor. xii. 28; Eph. iv. 11, 12, 13; Mat. xxviii. 19; Isa. lix. 21.

IV. Bha an Eaglais choitchionn so, air uairibh ni b' fhaicsinneiche, agus air uairibh ni bu neo-fhaicsinneiche *h*: agus tha Eaglaisean air leth, a tha 'n am buill di, glan, ni 's mò no ni 's lugha, do réir mar tha teagasg an t-soisgeil air a theagasg, agus air a ghabhail, na h-òrduighean air am frithealadh, agus aoradh folluiseach air a dhèanamh le ni 's mò no le ni 's lugha do ghloine annta *i*.

*h* Rom. xi. 3, 4; Taisb. xii. 6, 14. *i* Taisb. caib. ii agus caib. iii; 2 Cor. v. 6, 7.

V. Tha na h-Eaglaisean a 's gloine fuidh nèamh, buailteach araon do mheasgadh agus do mhearachd *k*: agus chlaon cuid diubh air an ais co mòr, 's nach 'eil iad 'n an Eaglaisibh do Chriosd, ach 'n an Sionagogaibh do Shatan *l*. Gidheadh bithidh do ghnàth Eaglais air thalamh a ni aoradh do Dhia do réir a thoile *m*.

*k* 1 Cor. xiii. 12; Taisb. caib. ii. agus caib. iii; Mat. xiii. 24, 25, 26, 27, 28, 29, 30, 47. *l* Taisb. xviii. 2; Rom. xi. 18, 22; Mat. xvi. 18; Salm lxxii. 17. Salm cii. 28; Mat. xxviii. 19, 20

VI. Cha 'n 'eil ceann air bith eile aig an Eaglais ach an Tighearn Iosa Criosd *n*. Ni mo dh 'fheudas Pàpa na Ròimh bhi 'n a cheann di ann an seadh 's am bith, ach is esan an t-ana-Criosd sin, duine sin a' pheacaidh, agus mac an sgrios, a tha 'g a àrdachadh féin anns an Eaglais an aghaidh Chriosd, agus an aghaidh nan uile d' an goirear Dia *o*.

*n* Col. i. 18 ; Eph. i. 22. *o* Mat. xxiii. 8–10 ; 2 Tes. ii. 3, 4, 8, 9 ; Taisb. xiii. 6.

## CAIB. XXVI.

### *Mu cho-chomunn nan Naomh.*

I. THA aig na naomhaibh uile, a tha air an aonadh ri Iosa Criosd an Ceann, le a Spiorad agus le creidimh, co-chomunn ris, 'n a ghràsaibh, 'n a fhulangasaibh, 'n a bhàs, 'n a aiseirigh, agus 'n a ghlòir *a*: agus air dhoibh bhi air an aonadh r' a chéile ann an gràdh, tha co-chomunn aca ann an tìodhlacaibh agus ann an gràsaibh a chéile *b*, agus tha e mar fhiachaibh orra na dleasdanais fholluiseach agus dhìomhair a choimhlionadh, a bhios a chum maith a chéile, araon 's an duine an leth stigh, agus anns an duine 's an leth muigh *c*.

*a* 1 Eoin i. 3 ; Eph. iii. 16–19 ; Eoin i. 16 ; Eph. ii. 5, 6 ; Philip. iii. 10 ; Rom. vi. 5, 6 ; 2 Tim. ii. 12. *b* Eph. iv. 15, 16 ; 1 Cor. xii. 7 ; 1 Cor. iii. 21–23 ; Col. ii. 19. *c* 1 Tes. v. 11, 14 ; Rom. i. 11, 12, 14 ; 1 Eoin iii. 16–18 ; Gal. vi. 10.

II. Tha e mar fhiachaibh air na naomhaibh do thaobh an aidmheil, co-chuideachd agus co-chomunn naomh a chumail suas ann an aoradh Dhé, agus ann an coimhlionadh gach seirbhis spioradail eile leis am feud iad maith spioradail a chéile chur air 'aghaidh *d*: agus mar an ceudna le bhi dèanamh fuasglaidh d' a chéile ann an nithibh o 'n leth muigh, a réir an comais agus an uireasbhuidhibh fa leth. Agus mar bheir Dia cothrom iomchuidh, tha 'n co-chomunn so

gu bhi air a chumail riu-san uile a tha ann an àit air bith a' gairm air ainm an Tighearn Iosa *e.*

*d* Eabh. x. 24, 25 ; Gnìomh. ii. 42, 46; Isa. ii. 3; 1 Cor. xi. 20. *e* Gnìomh. ii. 44, 45 ; 1 Eoin. iii. 17 ; 1 Cor. caib. viii. agus caib. ix ; Gnìomh. xi. 29, 30.

III. Cha 'n 'eil an co-chomunn so tha aig na naomhaibh ri Criosd, 'g an dèanamh air chor air bith 'n an luchd co-pàirt do bhrìgh a dhiadhachd, no air dhòigh 's am bith 'g an cur ann an coimeas ri Criosd ; agus is mi-dhiadhuidh agus toibheumach, aon chuid diubh sin a ràdh *f.* Cha mhò tha an co-chomunn r' a chéile mar naomhaibh a' fuasgladh no a' lughdachadh na còrach a tha aig gach duine air a mhaoin féin, agus air na nithibh a ta aige 'n a sheilbh *g.*

*f* Col. i. 18, 19 ; 1 Cor. viii. 6 ; Isa. xlii. 8 ; 1 Tim. vi. 15, 16 ; Salm xlv. 7 ; maille ri Eabh. i. 8, 9. *g* Ecsod xx. 15 ; Eph. iv. 28 ; Gnìomh. v. 4.

## CAIB. XXVII.

### *Mu na Sàcramaintibh.*

I. Tha na Sàcramainte 'n an comharaibh agus 'n an seula naomh air co-cheangal nan gràs *a*, air an òrd-uchadh le Dia *b*, chum Criosd agus a shochairean a thaisbeanadh ; agus a chum ar còir air, a dhaighneachadh *c*; a chum mar an ceudna eadar-dhealachadh soilleir a chur eadar iadsan a bhuineas do 'n Eaglais, agus a' chuid eile do 'n t-saoghal *d*; agus a chum an ceangal gu cràbhaidh ri seirbhis Dé ann an Criosd, do réir 'fhocail-sa *e.*

*a* Rom. iv. 11 ; Gen. xvii. 7, 10. *b* Mat. xxviii. 19 ; 1 Cor. xi. 23 ; 1 Cor. x. 16 ; 1 Cor. xi. 25, 26. *c* Gal. iii. 27. *d* Rom. xv. 8 ; Ecsod. xii. 48 ; Gen. xxxiv. 14. *e* Rom. vi. 3, 4 ; 1 Cor. x. 16, 21.

II. Tha anns gach Sàcramaint dàimh spioradail, no aonadh sacramainteil eadar an comhara agus an ni a tha air a chomharachadh leis, agus a thaobh so, tha ainmeanna agus toradh an dara aoin, air an ainmeachadh mar gu 'm buineadh iad d' an aon eile *f*.

*f* Gen. xvii. 10 ; Mat. xxvi. 27, 28 ; Tit. iii. 5.

III. An gràs tha air a bhuileachadh trid nan sàcramaint, no annta, air an gnàthachadh gu ceart, cha 'n 'eil e air a thabhairt dhuinn le cumhachd air bith a tha annta féin ; cha mhò tha éifeachd sàcramaint an earbsa ri diadhachd no ri rùn an tì a tha 'g a frithealadh *g*; ach ri obair an Spioraid *h*, agus ri focal an òrduigh, anns am bheil gealladh air sochair dhoibh-san a ghabhas i gu h-iomchuidh, agus àithne mar an ceudna tha tabhairt ùghdarrais dhuinn an gnàthachadh *i*.

*g* Rom. ii. 28, 29 ; 1 Phead. iii. 21. *h* Mat. iii. 11 ; 1 Cor. xii. 13. *i* Mat. xxvi. 27, 28 ; Mat. xxviii. 19, 20.

IV. Tha dà shàcramaint a mhàin air an òrduchadh le ar Tighearn Iosa Criosd 's an t-soisgeul, eadhon am baisteadh agus suipeir an Tighearna ; agus cha chòir a h-aon diubh so a fhrithealadh le neach air bith, ach ministeir an fhocail, a tha gu laghail air a chur air leth chum na dreuchd *k*.

*k* Mat. xxviii. 19 ; 1 Cor. xi. 10, 23 ; 1 Cor. iv. 1 Eabh. v. 4

V. Do thaobh nan nithe spioradail a bha air an ciallachadh agus air an tabhairt le Sàcramaintibh an t-Sean Tiomnaidh, b' ionann brìgh dhoibh 's do Shàcramaintibh an Tiomnaidh Nuaidh *l*.

*l* 1 Cor. x. 1–4.

## CAIB. XXVIII.

### *Mu 'n Bhaisteadh.*

I. Am baisteadh is Sàcramaint an Tiomnaidh Nuaidh e, air 'òrduchadh le Iosa Criosd *a*, cha 'n e mhàin chum an neach a bhaistear a ghabhail a steach gu folluiseach do 'n Eaglais fhaicsinneich *b*; ach mar an ceudna gu 'm biodh e dha 'n a chomhara agus 'n a sheula air co-cheangal nan gràs *c*; air e bhi air a shuidheachadh ann an Criosd *d*, air an athghineamhuinn *e*, air maitheanas peacaidh *f*; agus an neach a bhaistear bhi air a thabhairt suas do Dhia trid Iosa Criosd, a chum gluasad ann an nuadhachd beatha *g*. Agus tha 'n t-sàcramaint so tre òrdugh Chriosd féin gu bhi air a gnàthachadh 'n a Eaglais, gu deireadh an t-saoghail *h*.

*a* Mat. xxviii. 19. *b* 1 Cor. xii. 13. *c* Rom. iv. 11; maille ri Col. ii. 11, 12. *d* Gal. iii. 27; Rom. vi. 5. *e* Tit. iii. 5. *f* Marc. i. 4. *g* Rom. vi. 3, 4. *h* Mat. xxviii. 19, 20.

II. Is e an comhara o 'n taobh muigh tha gu bhi air a ghnàthachadh 's an t-sàcramaint so, an t-uisge; leis am bheil an neach a bhaistear, gu bhi air a bhaisteadh ann an ainm an Athar, a' Mhic, agus an

Spioraid Naoimh, le Ministeir an t-soisgeil air a ghairm gu laghail chum a dhreuchd.

*i* Mat. iii. 11 ; Eoin. i. 33 ; Mat. xxviii. 19, 20.

III. Cha 'n 'eil e iomchuidh an neach a bhaistear a thumadh 's an uisge; ach tha 'm baisteadh air a fhrithealadh gu ceart le uisge dhòrtadh no a chrathadh air *k*.

*k* Eabh. ix. 10, 19–22 ; Gnìomh. ii. 41 ; Gnìomh. xvi. 33 ; Marc. vii. 4.

IV. Cha 'n iad a mhàin an dream tha cheana ag aideachadh creidimh ann an Criosd, agus an umhlachd dha, is còir a bhaisteadh *l*, ach mar an ceudna naoidheana a thig o phàrantaibh a tha araon, no aon diubh, ag aideachadh a' chreidhimh *m*.

*l* Marc. xvi. 15, 16 ; Gnìomh. viii. 37, 38. *m* Gen. xvii. 7, 9, maille ri Gal. iii. 9, 14, agus Col. ii. 11, 12, agus Gnìomh. ii. 38, 39, agus Rom. iv. 11, 12 ; 1 Cor. vii. 14 ; Mat. xxviii. 19 ; Marc. x. 13–16 ; Luc. xviii. 15.

V. Ged tha e 'n a pheacadh mòr dìmeas no dìchuimhn' a dhèanamh air an òrdugh so *n*, gidheadh cha 'n 'eil gràs agus slàinte co neo-dhealaichte air an ceangal ris, 's nach feud neach bhi air ath-ghineamhuinn no air a shàbhaladh as eugmhais *o* ; no gu bheil gach neach a bhaistear, gun amharus air an athghineamhuinn *p*.

*n* Luc. vii. 30, maille ri Ecsod. iv. 24–26. *o* Rom. iv. 11 ; Gnìomh. x. 2, 4, 22, 31, 45, 47. *p* Gnìomh. viii. 13, 23.

VI. Cha 'n 'eil éifeachd a' bhaistidh ceangailte ris an àm anns am bheil e air a fhrithealadh *q*, ach

gidheadh tre ghnàthachadh ceart an òrduigh so, tha 'n gràs a bha air a ghealltuinn, cha 'n e mhàin air a thairgseadh ach do rìreadh air a thabhairt leis an Spiorad Naomh, dhoibhsan (mu thàinig iad gu h-aois, no ma 's naoidheana iad) d' am buin an gràs sin, do réir comhairle toile Dhé féin, 'n a àm òrduichte *r*.

*q* Eoin iii. 5, 8. *r* Gal. iii. 27 ; Tit. iii. 5 ; Eph. v. 25, 26 ; Gnìomh. ii. 38, 41.

VII. Cha 'n 'eil Sàcramaint a' bhaistidh gu bhi air a fhrithealadh ach aon uair do neach air bith *s*.

*s* Tit. iii. 5.

## CAIB. XXIX.

### *Mu Shuipeir an Tighearna.*

I. Dh' òrduich ar Tighearn Iosa Criosd 's an oidhche anns an do bhrathadh e, Sàcramaint a chuirp agus 'fhola, d' an goirear *Suipeir an Tighearna*, bhi air a gnàthachadh 'n a Eaglais gu deireadh an t-saoghail, chum cuimhne ghnàth-mhaireannach air an ìobairt sin deth féin, 'n a bhàs : chum a h-uile shochairean a sheulachadh do na fior-chreidmhich ; chum am beathachaidh agus an cinneis spioradail ann-san, chum tuilleadh ceangail orra anns na h-uile dhleasdanasaibh a dhlighear uatha, agus a chum bhi 'n a bann agus 'n a geall-daighnich air an co-chomunn ris-san, agus ri càch a chéile, mar bhuill a chuirp dhìomhair-san *a*.

*a* 1 Cor. xi. 23–26 ; 1 Cor. x. 16, 17, 21 ; 1 Cor. xii. 13.

II. Anns an t-sàcramaint so, cha 'n 'eil Criosd air a thairgseadh d' a Athair, no fìor-ìobairt air bith air a dèanamh idir chum maitheanais peacaidh nam beò no nam marbh *b*; ach a mhàin cuimhneachadh air an aon tabhartas sin deth féin, a thug e leis féin, air a' chrann-cheusaidh aon uair a mhàin; agus tabhartas spioradail gach uile mholadh a ta 'n ar comas a thoirt do Dhia air a shon sin *c*: air chor 's gu bheil ìobairt Phàpanach na h-Aifrinn (mar a their iad rithe) a' dèanamh eucoir ro uamhasach air aon ìobairt Chriosd, an t-aon ìobairt-réitich sin, air son uile pheacaidhean nan daoine taghta *d*.

*b* Eabh. ix. 22, 25, 26, 28. *c* 1 Cor. xi. 24, 25, 26; Mat. xxvi. 26, 27. *d* Eabh. vii. 23, 24, 27; Eabh. x. 11, 12, 14, 18.

III. Anns an òrdugh so, chomharaich an Tighearn Iosa d 'a Mhinisteiribh, focal an òrduigh a thaisbeanadh d' a phobull, ùrnuigh a dhèanamh, agus comharaidhean an Arain agus an Fhìona a bheannachadh, agus le sin, an cur air leth o fheum gnàthach, gu feum naomh; agus an t-aran a ghlacadh, agus a bhriseadh, an cupan a ghlacadh, (iad féin a' comunnachadh mar an ceudna) iad so araon a thoirt do' n luchd-comunnachaidh *e*; ach gun an tabhairt do neach air bith nach 'eil an sin a làthair 's a' choimhthional *f*.

*e* Mat. xxvi. 26–28, agus Marc. xiv. 22–24, agus Luc. xxiii. 19, 20, maille ri 1 Cor. xi. 23–26. *f* Gnìomh. xx. 7; 1 Cor. xi. 20.

IV. Aifrinne dìomhair, no gabhail na Sàcramaint so le Sagart no le aon neach eile 'n a aonar *g*, agus mar an ceudna an cupan a chumail air ais o 'n luchd-

comunnachaidh *h*, aoradh a dhèanamh do na comharaibh, an togail an àird, no an giùlan mu 'n cuairt chum aoraidh a dhèanamh dhoibh, agus an tasgaidh a chum feum cràbhach air bith a' bhios daoine cur rompa, tha iad so uile an aghaidh nàduir na Sàcramaint so, agus òrduigh Chriosd *i*.

*g* 1 Cor. x. 6. *h* Marc. xiv. 23; 1 Cor. xi. 25, 29. *i* Mat. xv. 9.

V. Na comharaidhean o 'n taobh muigh 's an t-Sàcramaint so, air an cur air leth gu h-iomchuidh air son an fheuma gus an d' òrduich Criosd iad, tha 'n dàimh sin aca ris-san air a cheusadh, 's gu 'n ainmichear iad air uairibh, gu fìor, gidheadh 's ann gu Sàcramainteil a mhàin, le ainmeannaibh nan nithe a tha iad a' taisbeanadh, eadhon corp agus fuil Chriosd *k*, ged tha iad do thaobh am brìgh féin a' fantuinn do ghnàth 'n an aran agus 'n am fìon a mhàin, agus gu fìor mar bha iad roimhe *l*.

*k* Mat. xxvi. 26–28. *l* 1 Cor. xi. 26–28; Mat. xxvi. 29.

VI. An teagasg sin tha cumail a mach gu bheil brìgh an arain agus an fhìona air 'atharrachadh gu brìgh cuirp agus fola Chriosd (ni d' an goirear gu coitchionn, brìgh-atharrachadh *) tre choisrigeadh Sagairt, no air mhodh 's am bith eile, tha e cha 'n e mhàin an aghaidh an Sgriobtuir, ach mar an ceudna an aghaidh reusoin agus tuigse chumanta, agus a' cur as do nàdur na Sàcramaint; agus mar an ceudna bha e agus a ta e 'n a aobhar do iomadh saobh-chràbhadh agus iodhol-aoradh uamhasach *m*.

* Transubstantiation

*m* Gnìomh. iii. 21, maille ri 1 Cor. xi. 24–26; Luc. xxiv. 6, 39.

VII. Air do luchd-comunnachaidh iomchuidh bhi gabhail o 'n leth muigh, nan comharaidhean faicsinneach, anns an t-Sàcramaint so *n*, tha iad an sin mar an ceudna o 'n leth stigh trid creidimh, gu fìor agus do rìreadh, gidheadh cha 'n ann gu feòlmhor no gu corporra, ach gu spioradail, a' gabhail, agus a' beathachadh an anama air Criosd agus 'uile shochairibh a bhàis: air bhi do chorp Criosd 's an àm sin, cha 'n ann a làthair gu corporra no gu feòlmhor fuidh 'n aran agus fuidh 'n fhìon, no annta, no maille riu. ach gidheadh a làthair do chreidimh nan creidmheach anns an òrdugh so, co fìor, ach 's ann gu spioradail, 's a tha na comharaidhean féin a làthair d 'an ceud-faithibh corporra o 'n leth muigh *o*.

*n* 1 Cor. xi. 28. *o* 1 Cor. x. 16.

VIII. Ged ghabhas daoine aineolach agus aingidh na comharaidhean o 'n leth muigh 's an t-Sàcramaint so, gidheadh cha 'n 'eil iad a' gabhail an ni a th' air a chiallachadh leo; ach le 'n teachd d 'a h-ionnsuidh gu neo-iomchuidh, tha iad ciontach do chorp agus do fhuil an Tighearna chum am breitheanais féin. Uime sin, mar a tha e neo-iomchuidh do na h-uile dhaoinibh aineolach agus mi-dhiadhuidh comunnachadh ris-san, mar sin tha iad neo-airidh air bòrd an Tighearna; agus fhad 's a mhaireas iad mar sin, cha 'n fheud iad gun pheacadh mòr an aghaidh Chriosd, co-pàirteachadh do na dìomhaireachdaibh naomha sin *p*, no bhi air an leigeadh d' an ionnsuidh *q*.

*p* 1 Cor. xi. 27–29; 2 Cor. vi. 14–16. *q* 1 Cor. v. 6, 7, 13; 2 Tes. iii. 6, 14, 15; Mat. vii. 6.

## CAIB. XXX.

*Mu Smachdachadh na h-Eaglais.*

I. Dh' òrduich an Tighearn Iosa, mar Rìgh agus Ceann na h-eaglais, uachdranachd, ann an làmhaibh luchd-dreuchd na h-Eaglais eadar-dhealaichte o 'n Uachdaran Shaoghalta *a*.

*a* Isa. ix. 6, 7 ; 1 Tim. v. 17 ; 1 Tes. v. 12 ; Gnìomh. xx. 17, 18 ; Eabh. xiii. 7, 17, 24 ; 1 Cor. xii. 28 ; Mat. xxviii. 18–20.

II. Ris an luchd-dreuchd so, tha iuchraichean rìoghachd nèimh air an earbsadh : do thaobh so tha comas aca peacaidh a chumail, no am maitheadh, fa leth ; an rìoghachd ud a dhruideadh an aghaidh nan daoine neo-aithreachail, leis an fhocal agus le smachdachadh-eaglais araon ; agus a fosgladh do pheacachaibh aithreachail, le ministreileachd an t-soisgeil, agus le fuasgladh o smachdachadh Eaglais, mar a dh'agras a' chùis *b*.

*b* Mat. xvi. 19 ; Mat. xviii. 17, 18 ; Eoin. xx. 21–23 ; 2 Cor. ii. 6–8.

III. Tha smachdachadh Eaglais feumail a chum bràithrean oilbheumach a chosnadh agus a thabhairt air an ais ; a chum sgàth chur air muinntir eile o 'n leithidibh a dh' oilbheum ; a chum an taois ghoirt sin leis am feudar am meall uile thruailleadh, a ghlanadh a mach ; a chum onoir Chriosd, agus aideachadh naomh an t-soisgeil a shaoradh ; a chum fearg Dhé chumail air a h-ais, a dh'fheudadh tuiteam air an Eaglais, na 'm fuilingeadh iad d' a cho-

cheangal-san no do sheul a cho-cheangail sin, bhi air a mhi-naomhachadh le luchd-oilbheim fholluiseach agus-cheannairceach *c*.

*c* 1. Cor. caib. v. gu h-iomlan ; 1 Tim. v. 20 ; Mat. vi 6 ; 1 Tim. i. 20 ; 1 Cor. xi. 27, gu deireadh a' Chaibideil maille ri Iud. rann 23.

IV. Chum gu ruigteadh ni 's fearr air na crìochaibh so, tha luchd-dreuchd na h-Eaglais gu dol air an aghaidh le h-earail, le druideadh a mach o Shàcramaint suipeir an Tighearna rè seal, agus le tilgeadh a mach * o cho-chomunn na h-eaglais, do réir nàduir a' chionta, agus toilltinneis a' chiontaich *d*.

*d* 1 Tes. v. 12 ; 2 Tes. iii. 6, 14, 15 ; 1 Cor. v. 4, 5, 13 ; Mat. xviii. 17 ; Tit. iii. 10.

## CAIB. XXXI.

### *Mu Sheanaidhibh agus Àrd-Chomhairlibh.*

I. Chum gu bitheadh an Eaglais ni 's fearr air a riaghladh, agus ni 's mò air a cur suas, is còir na co-thionala sin a bhi ann ris an abrar gu coitchionn Seanaidh agus Ard-chomhairlean *a*.

*a* Gnìomh. xv. 2, 4, 6.

II Mar dh'fheudas Uachdarain shaoghalta gu laghail, Seanadh do Mhinisteiribh, agus do dhaoinibh iomchuidh eile a ghairm a chum an comhairle chur riu mu ghnothuichibh a' chreidimh *b* ; is amhluidh ma bhios na h-Uachdarain shaoghalta 'n an

* Iom-sgaradh.

naimhdibh folluiseach do 'n eaglais, feudaidh Ministeirean Chriosd, diubh féin, do thaobh an dreuchd; no iad-san maille ri daoinibh iomchuidh eile, air dhoibh comas fhaotainn o 'n Eaglaisibh, coinneamh a chumail r' a chéile 'n an leithidibh sin do cho-thionalaibh *c*.

*b* Isa. xlix. 23; 1 Tim. ii. 1, 2; 2 Eachd. xix. 8–11. 2 Eachd. caib. xxix, agus caib. xxx, gu h-iomlan Mat. ii. 4, 5; Gnàth-Fhoc. xi. 14. *c* Gnìomh. xv. 2, 4, 22, 23, 25.

III. Buinidh do Sheanaidhibh agus do Àrd-Chomhairlibh, gu ministereil, connsachaidhean mu chreidimh agus ceistean coguis a réiteachadh; riaghailtean agus seòlaidhean chur sìos mu aoradh folluiseach Dhé, agus mu riaghladh na h-eaglais; casaidean an cùisibh droch-fhrithealaidh éisdeachd, agus an toirt gu crìch le h-ùghdarras: Agus ma tha na h-òrduighean agus na comhairlean so do réir focail Dé, is còir gabhail riutha le h-urram agus le h-ùmhlachd; cha 'n ann a mhàin air son an co-fhreagraidh ris an fhocal, ach mar an ceudna air son a' chumhachd leis am bheil iad air an dèanamh, air dha bhi 'n a òrdugh le Dia, air 'òrduchadh air son na crìche sin 'n a fhocal *d*.

*d* Gnìomh. xv. 15, 19, 24, 27, 28, 29, 30, 31; Gnìomh xvi. 4; Mat. xviii. 17–20.

IV. Feudaidh na h-uile Seanadh no Àrd-chomhairle, o làithibh nan Abstol, co dhiubh a tha iad uile-choitchionn, no àraid, dol am mearachd; agus chaidh mòran diubh am mearachd: Uime sin cha chòir riaghailt creidimh no dèanadais a dhèanamh dhiubh, ach is còir an gnàthachadh mar chuideachadh annta sin araon *e*.

*e* Ephes. ii. 20; Gnìomh. xvii. 11; 1 Cor. ii. 5; 2 Cor. i. 24.

V. Cha 'n 'eil Seanaidh no Àrd-chomhairle gu h-aon ni a làimhseachadh, no chrìochnachadh, ach ni a bhuineas do 'n Eaglais: agus cha 'n 'eil iad ri buntuinn ri gnothuichibh saoghalta bhuineas do riaghladh dùthcha, mur h-ann le h-iarrtus ùmhal, ann an gnothuichibh àraid, no le 'n comhairle chum toileachaidh na coguis, ma ghairmear chuige sin iad leis an Uachdaran shaoghalta *f*.

*f* Luc. xii. 13, 14; Eoin xviii. 36.

## CAIB. XXXII.

*Mu staid dhaoine an déigh bàis, agus mu Aiseirigh nam marbh.*

I. Tha cuirp dhaoine an déigh bàis a' pilleadh a chum na h-ùrach agus a faicinn truaillidheachd *a*; ach air d' an anamannaibh (nach faigh bàs agus nach coidil) seasmhuidheachd neo-bhàsmhor bhi aca, tha iad air ball a' pilleadh a dh' ionnsuidh Dhé a thug uaithe iad *b*. Air do anamannaibh nam fìreanach an sin, bhi air an dèanamh iomlan ann an naomhachd, tha iad air an gabhail a stigh chum nan nèamh a 's àirde, anns am bheil iad a' faicinn gnùis Dé ann an solus agus ann an glòir, a' feitheamh ri lànshaorsa an cuirp *c*: Agus tha anamanna nan aingidh air an tilgeadh do Ifrinn, far am fan iad ann an piantaibh, agus ann an dorchadas iomallach, air an gleidheadh a chum breitheanais an latha mhòir *d*. A thuilleadh air an dà àite so, do anamaibh air an dealachadh o 'n cuirp, cha 'n 'eil an Sgriobtur a' foillseachadh àit air bith eile.

*a* Gen. iii. 19; Gnìomh. xiii. 36. *b* Luc. xxiii. 43; Ecles. xii. 7. *c* Eabh. xii. 23; 2 Cor. v. 1, 6, 8; Philip. i. 23; Gnìomh. iii. 21; Eph. iv. 10. *d* Luc. xvi. 23, 24; Gnìomh. i. 25; Iud. rann 6, 7; 1 Phead. iii. 19.

II. Cha 'n fhaigh iad-san a gheibhear beò 's an latha dheireannach bàs, ach bithidh iad air an atharrachadh *e*, agus bithidh na mairbh uile air an dùsgadh suas, leis na cuirp cheudna, agus cha 'n ann le cuirp 's am bith eile, ged is ann le atharrachadh bhuadhan agus bithidh iad a rìs air an cur r' an anamaibh gu sìorruidh *f*.

*e* 1 Tes. iv. 17; 1 Cor. xv. 51, 52. *f* Iob xix. 26, 27; 1 Cor. xv. 42–44.

III. Bithidh cuirp nan eucorach air an dùsgadh suas le cumhachd Chriosd gu eas-onoir; agus cuirp nam fìreanach air an dùsgadh suas le a Spiorad-sa gu h-onoir, agus air an dèanamh comh-chosmhuil r' a chorp glòrmhor féin *g*.

*g* Gnìomh. xxiv. 15; Eoin v. 28, 29; 1 Cor. xv. 43; Philip. iii. 21.

## CAIB. XXXIII.

*Mu 'n bhreitheanas dheireannach.*

I. Dh' òrduich Dia latha anns an toir e breth air an t-saoghal am fìreantachd, le Iosa Criosd *a*, d' an d'thug an t-Athair gach uile chumhachd agus breitheanas *b*. Agus anns an là sin, bheirear breth, cha 'n ann a mhàin air na h-ainglibh a thuit o' n ceud staid *c*, ach mar an ceudna, thig na h-uile dhaoine an làthair Caithir-bhreitheanais Chriosd, gu cunntas

a thabhairt air an smuaintibh, air am briathraibh, agus air an gnìomharraibh agus a chum gu faigheadh iad do réir na rinneadh leò 's a' chorp, ma 's maith no olc e *d*.

*a* Gnìomh. xvii. 31. *b* Eoin v. 22, 27. *c* 1 Cor. vi. 3; Iud. rann 6; 2 Phead. ii. 4. *d* 2 Cor. v. 10; Ecles. xii. 14; Rom. ii. 16; Rom. xiv. 10, 12; Mat. xii. 36, 37.

II. 'S i a' chrìoch mu 'n d'òrduich Dia an là so, chum gu foillsicheadh e glòir a thròcair, ann an slàinte shìorruidh nan daoine taghta; agus glòir a cheartais ann an dìteadh na muinntir a chuireadh air cùl, a' mhuinntir sin a tha aingidh agus easùmhal. Oir ann an sin imichidh na fìreana chum na beatha shuthain, agus gheibh iad iomlanachd an aoibhneis agus na fionnaireachd sin a thig o làthair an Tighearna. Ach bithidh na h-aingidh, do nach aithne Dia, agus nach 'eil ùmhal do shoisgeul Iosa Criosd, air an tilgeadh ann am piantaibh sìorruidh, agus bheirear peanas orra le sgrios sìorruidh o làthair an Tighearna, agus o ghlòir a chumhachd *e*.

*e* Mat. xxv. 31, gu deireadh a chaibideil; Rom. ii. 5, 6; Rom. ix. 22, 23; Mat. xxv. 21; Gnìomh. iii. 19; 2 Tes. i. 7–10.

III. Mar is àill le Criosd sinn bhi làn dhearbhta gu 'm bi là breitheanais ann, araon chum sgàth a chur air na h-uile dhaoinibh roimh 'n pheacadh; agus a chum tuilleadh sòlais a thoirt do na daoinibh diadhuidh 'n an trioblaid *f*: mar sin is àill leis, an là ud a bhi neo-aithnichte do dhaoinibh, a chum gu 'n crathadh iad diubh gach uile shocair fheòlmhor, agus gu 'm biodh iad do ghnàth ullamh gu bhi 'g ràdh, *Thig a Thighearn Iosa, Thig gu h-aithghearr. Amen* *g*.

*f* 2 Phead. iii. 11, 14; 2 Cor. v. 10, 11; 2 Tes. i. 5–7; Luc. xxi. 27, 28; Rom. viii. 23–25. *g* Mat. xxiv. 36, 42, 43, 44; Marc. xiii. 35–37; Luc. xii. 35, 36; Taisb. xxii. 20.

A' CHRIOCH.

AN

# LEABHAR-CEASNACHAIDH

## FARSUINN,

*Air an do réitich air tùs Co-thional nan Diadhar 'an Iar-mhinsteir an Sasunn: Leis an d' aontaich 'Ard-Sheanadh Eaglais na h-Alba, a chum bhi 'n a chuid éigin do cho-réite creidimh, eadar Eaglaisibh Chriosd anns na trì Rìoghachdaibh.*

---

*Ceisd* 1. CIOD i crìoch àraid an duine?

*Freag.* Is i crìoch àraid an duine Dia a ghlòrachadh *a*, agus a làn-mhealtuinn gu sìorruidh *b*.

*a* Rom. xi. 36; 1 Cor. x. 31. *b* Salm lxxiii. 24, gu deireadh an t-Sailm; Eoin xvii. 21–23.

*C.* 2. Cionnus a tha e soilleir gu bheil Dia ann?

*F.* Tha 'n solus nàduir sin féin a tha 's an duine, agus oibre Dhé, a' taisbeanadh gu soilleir gu bheil Dia ann *c*: ach is iad 'fhocal agus a Spiorad a mhàin, a tha foillseachadh Dhé gu diongmhalta agus gu h-éifeachdach do dhaoinibh, chum an slàinte *d*.

*c* Rom. i. 19, 20; Salm xix. 1–3; Gnìomh. xvii. 28. *d* 1 Cor. ii. 9, 10; 2 Tim. iii. 15–17; Isa. lix. 21.

*C.* 3. Ciod e focal Dé?

*F.* 'S iad Sgriobtuire naomh' an t-Sean Tiomnaidh agus an Tiomnaidh Nuaidh *e*, an aon riaghailt creidimh agus ùmhlachd *f*.

*e* 2 Tim. iii. 16; 2 Phead. i. 19–21. *f* Eph. ii. 20; Taisb. xxii. 18, 19; Isa. viii. 20; Luc. xviii. 29, 31; Gal. i. 8. 9; 2 Tim. iii. 15–17.

*C.* 4. Ciod iad na nithe a tha soilleireachadh gur iad na Sgriobtuire focal Dé?

*F.* Tha na Sgriobtuire féin a' dearbhadh gur iad focal Dé iad, trid am mòrachd *g*, am fior-ghloine *h*, comh-réite gach cuid r' a chéile *i*, a' chrìoch gus am bheil iad uile, eadhon an uile ghlòir a thoirt do Dhia *k*; agus mar an ceudna trid an soluis agus an cumhachd a chum peacaich a thoirt fuidh mhothachadh agus an iompachadh, a chum comhfhurtachd a thoirt do chreidmhich, agus an togail suas chum slàinte *l*: ach is e Spiorad Dé a mhàin, a' dèanamh fianuis tre na Sgriobtuiribh agus leotha, ann an cridhe an duine, tha comasach air làn-dearbhachd a thoirt gur iad focal Dé féin iad *m*.

*g* Hos. viii. 12; 1 Cor. ii. 6, 7, 13; Salm cxix. 18, 129. *h* Salm xii. 6; Salm cxix. 140. *i* Gnìomh. x. 43; Gnìomh. xxvi. 22. *k* Rom. iii. 19, 27. *l* Gnìomh. xviii. 28; Eabh. iv. 12; Seum. i. 18; Salm xix. 7, 8, 9; Rom. xv. 4; Gnìomh. xx. 32. *m* Eoin xvi. 13, 14; 1 Eoin ii. 20, 27; Eoin xx. 31.

*C.* 5. Ciod a tha na Sgriobtuire a' teagasg gu h-àraid?

*F.* Tha na Sgriobtuire a' teagasg gu h-àraid, na

nithe is còir do 'n duine chreidsinn mu Dhia, agus an dleasdanas a tha Dia ag iarruidh air an duine *n*.

*n* 2 Tim. i. 13.

*C.* 6. Ciod a tha na Sgriobtuire a' foillseachadh mu Dhia?

*F.* Tha na Sgriobtuire a' foillseachadh mu Dhia, ciod e Dia *o*, pearsaidh na Diadhachd *p*, òrduighean Dé *q*, agus coimhlionadh nan òrdugh sin *r*.

*o* Eabh. xi. 6. *p* 1 Eoin v. 7. *q* Gnìomh. xv. 14, 15, 18. *r* Gnìomh. iv. 27, 28.

*C.* 7. Ciod e Dia?

*F.* Is Spiorad Dia *s*, ann féin, agus dheth féin, neo-chrìochnach ann am bith *t*, ann an glòir *u*, ann an sonas *w*, agus ann an iomlanachd *x*; uile-fhoghainteach *y*, bith-bhuan *z*, neo-chaochlaideach *a*, do rannsuichte *b*, uile-làthaireach *c*, uile-chumhachdach *d*, uil'-fhiosrach *e*, ro ghlic *f*, ro naomh *g*, ro cheartbhreitheach *h*, ro thròcaireach agus ro ghràsmhor, fad-fhulangach, agus pailt ann am maitheas agus ann am fìrinn *i*.

*s* Eoin iv. 24. *t* Ecsod. iii. 14; Iob xi. 7–9. *u* Gnìomh. vii. 2. *w* 1 Tim. vi. 15. *x* Mat. v. 48. *y* Gen. xvii. 1. *z* Salm xc. 2. *a* Mal. iii. 6; Seum. i. 17. *b* 1 Rìgh viii. 27. *c* Salm cxxxix. o rann 1, gu rann 14. *d* Taisb. iv. 8. *e* Eabh. iv. 13; Salm cxlvii. 5. *f* Rom. xvi. 27. *g* Isa. vi. 3; Taisb. xv. 4. *h* Deut. xxxii. 4. *i* Ecsod. xxxiv. 6.

*C.* 8. Am bheil tuilleadh Dée ann ach an t-aon?

*F.* Cha 'n 'eil ann ach an t-aon a mhàin, an Dia beò agus fìor *k*.

*k* Deut. vi. 4; 1 Cor. viii. 4, 6; Ierem. x. 10

*C.* 9. Cia lìon pearsa tha 's an Diadhachd?

*F.* Tha trì pearsaidh 's an Diadhachd, an t-Athair, am Mac, agus an Spiorad Naomh; agus an triùir so is aon Dia fìor, bith-bhuan iad, do 'n aon nàdur, coimeas ann an cumhachd agus ann an glòir, ged tha eadar-dhealachadh do thaobh am buadhan pearsanta *l*.

*l* 1 Eoin v. 7; Mat. iii. 16, 17; Mat. xxviii. 19; 2 Cor. xiii. 14; Eoin x. 30.

*C.* 10. Ciod iad buadhan pearsanta nan trı pearsaidh so 's an diadhachd?

*F.* Buinidh fa leth do 'n Athair, am Mac a ghineamhuinn *m*, agus do 'n Mhac a bhi air a ghineamhuinn leis an Athair *n*, agus do 'n Spiorad Naomh teachd o 'n Athair agus o 'n Mhac o 'n uile bhithbhuantachd *o*.

*m* Eabh. i. 5, 6, 8. *n* Eoin i. 14, 18. *o* Eoin xv. 26; Gal. iv. 6.

*C.* 11. Cionnus a tha e soilleir gu bheil am Mac agus an Spiorad Naomh 'n an Dia co-ionann ris an Athair?

*F.* Tha na Sgriobtuire a' leigeil ris gu bheil am Mac agus an Spiorad Naomh 'n an Dia co-ionann ris an Athair, le bhi toirt doibh nan ainm *p*, nam buadhan *q*, nan obair *r*, agus an aoraidh sin a bhuineas do Dhia a mhàin *s*.

*p* Isa. vi. 3, 5, 8, maille ri Eoin xii. 41, agus Gnìomh. xxviii. 25; 1 Eoin v. 20; Gnìomh. v. 3, 4. *q* Eoin i. 1; Isa. ix. 6; Eoin ii. 24, 25; 1 Cor. ii. 10, 11. *r* Col. i. 16; Gen. i. 2; Mat. xxviii. 19; 2 Cor. xiii. 14.

*C.* 12. Ciod iad òrduighean Dé?

*F.* 'S iad òrduighean Dé, gnìomhara glic, saor.

agus naomha, do réir comhairl' a thoile *t*, leis an do roimh-òrduich e gu neo-chaochlaideach, o 'n uile bhith-bhuantachd, a chum a ghlòire féin, gach aon ni a thig gu crìch, ann an aimsir *u*, gu h-àraid mu Ainglibh agus mu dhaoinibh.

*t* Eph. i. 11; Rom. xi. 33; Rom. ix. 14, 15, 18.
*u* Eph. i. 4, 11; Rom. ix. 22; Salm xxxiii. 11.

*C.* 13. Ciod a dh'òrduich Dia gu h-àraid mu Ainglibh agus mu dhaoinibh?

*F.* Thagh Dia le òrdugh sìorruidh neo-chaochlaideach, o a shaor-gràdh féin, chum cliù a ghràis ghlòrmhoir bhi air a dhèanamh follaiseach ann an àm iomchuidh, cuid do na h-ainglibh chum glòire *w*; agus thagh e ann an Criosd cuid do dhaoinibh chum na beatha shìorruidh, agus gu meadhonaibh, na beatha sin *x*; agus mar an ceudna do réir a chumhachd ard-uachdranach, agus comhairle do-sgrùdaidh a thoile, (leis am bheil e leigeadh a dheadh-ghean a mach, no 'g a chumail air ais mar is àill leis, leig e seachad, agus roimh-òrduich e a' chuid eile gu eas-onoir agus fearg, gu bhi air an toirt orra air son am peacaidhean, a chum cliù glòire a cheartais *y*.

*w* 1 Tim. v. 21. *x* Eph. i. 4–6; 2 Tes. ii. 13, 14.
*y* Rom. ix. 17, 18, 21, 22; Mat. xi. 25, 26; 2 Tim. ii. 20; Iud. rann 4; 1 Phead. ii. 8.

*C.* 14. Cionnus tha Dia a' cur 'òrduighean an gnìomh?

*F.* Tha Dia a' cur 'òrduighean an gnìomh ann an oibribh a' chruthachaidh agus a fhreasdail, do thaobh a roimh-eolais neo-mhearachdaich féin, agus comhairle shaor agus neo-chaochlaideach a thoile féin *z*.

*z* Eph. i. 11.

*C.* 15. Ciod i obair a' chruthachaidh?

*F.* 'S i obair a'chruthachaidh i sin leis an d' rinn Dia 's an toiseach do neo-ni, le focal a chumhachd, an saoghal agus na h-uile nithe tha ann, air a shon féin, rè ùine shè làithean, agus iad uile ro mhaith *a*.

*a* Gen. caibideil i. gu h-iomlan; Eabh. ii. 3; Gnàth-Fhoc. xvi. 4.

*C.* 16. Cionnus a chruthaich Dia na h-aingil?

*F.* Chruthaich Dia na h-aingil uile *b*, 'n an spioradaibh *c*, neo-bhàsmhor *d*, naomha *e*, a' toirt barrachd ann an eòlas *f*, cumhachdach ann an neart *g*, chum 'àitheantan féin a chur an gnìomh, agus 'ainm a mholadh *h*, gidheadh caochlaideach *i*.

*b* Col. i. 16. *c* Salm civ. 4. *d* Mat. xxii. 30. *e* Mat. xxv. 31. *f* Sam. xiv. 17; Mat. xxiv. 36. *g* 2 Tes. i. 7. *h* Salm ciii. 20, 21. *i* 2 Phead. ii. 4.

*C.* 17. Cionnus a chruthaich Dia an duine?

*F.* An déigh do Dhia na h-uile creutair eile dhèanamh, chruthaich e an duine firionnach agus boirionnach *k*; dhealbh e corp an duine do dhuslach na talmhainn *l*, agus corp na mnà do aisne a thug e o 'n duine *m*, agus chuir e annta anama beò, reusonta, agus neo-bhàsmhor *n*; rinn e iad a réir 'ìomhaigh féin *o*, ann an eòlas *p*, fìreantachd, agus naomhachd *q*, air bhi do lagh Dhé aca sgrìobhta 'n an cridhibh *r*, agus comas g' a choimhlionadh *s*, maille ri uachdranachd os ceann nan creutairean *t*; gidheadh buailteach do thuiteam *u*.

*k* Gen. i. 27. *l* Gen. ii. 7. *m* Gen. ii. 22; Gen. ii. 7; *n* Iob xxxv. 11, agus Ecles. xii. 7, agus Mat. 10, 28, agus Luc. xxiii. 43. *o* Gen. i. 27. *p* Col. iii. 10. *q* Eph. iv.

24. *r* Rom. ii. 14, 15. *s* Ecles. vii. 29. *t* Gen. i. 28. *u* Gen. iii. 6 ; Ecles. vii. 29.

*C.* 18. Ciod iad oibre freasdail Dé?

*F.* 'S iad oibre freasdail Dé, gu bheil e gu ro naomh *w*, gu ro ghlic *x*, agus gu ro chumhachdach a' coimhead *y*, agus a' riaghladh nan uile chreutairean *z*, 'g an stiùradh uile, agus an uile ghnìomhara *a*, chum a ghlòire féin *b*.

*w* Salm cxlv. 17. *x* Salm civ. 24; Isa. xxviii. 29. *y* Eabh. i, 3. *z* Salm ciii. 19. *a* Mat. x. 29–31 ; Gen. xlv. 7. *b* Rom. xi. 36 ; Isa. lxiii. 14.

*C.* 19. Ciod e freasdal Dé do thaobh nan Aingeal?

*F.* Dh'fhuiling Dia 'n a fhreasdal do chuid do na h-ainglibh tuiteam ann am peacadh agus ann an sgrios, gu toileil, gun chomas aca teachd uaith am feasd *c* ; air dha bhi cuimseachadh agus a' riaghladh sin agus an uile pheacanna, chum a ghlòire féin *d*: agus dhaighnich e a chuid eile dhiubh ann an naomhachd agus an sonas *e*, a' dèanamh feum dhiubh uile *f*, mar is àill leis, ann am frithealadh a chumhachd, a thròcair, agus a cheartais *g*.

*c* Iud. rann 6 ; 2 Phead. ii. 4 ; Eabh. ii. 16 ; Eoin viii. 44. *d* Iob i. 12 ; Mat. viii. 31. *e* 1 Tim. v. 21 ; Marc. viii. 30 ; Eabh. xii. 22. *f* Salm civ. 4. *g* Rìgh xix. 35 ; Eabh. i. 14.

*C.* 20. Ciod bu fhreasdal Dé ann, do thaobh an duine, 's an staid anns do chruthaicheadh e?

*F.* B' e freasdal Dé do thaobh an duine 's an staid anns do chruthaicheadh e, gu 'n do shuidhicheadh e ann am Pàras ; gun d' òrduicheadh dha a dheasachadh ; gu 'n d' thugadh dha comas itheadh do thoradh na talmhainn *h* ; gu 'n chuireadh na creutairean

fuidh 'uachdranachd *i*; agus gu 'n d' òrduicheadh am pòsadh chum a chuideachaidh *k*; gu 'n d' thug e dha co-chomunn ris féin *l*; gu 'n d' òrduicheadh an t-sàbaid *m*; gu 'n d' rinneadh co-cheangal beatha ris air chumha gu 'n d'thugadh e 'n a phearsa féin, ùmhlachd iomlan shìor-bhuan do Dhia *n*, ni air an robh craobh na beatha mar chomhara daighneachaidh *o*; agus gu 'n do thoirmisgeadh dha itheadh do chraobh an eòlais a' mhaith agus an uilc, fuidh phéin a' bhàis *p*.

*h* Gen. ii. 8, 15, 16. *i* Gen. i. 28. *k* Gen. ii. 18. *l* Gen. i. 26–28; Gen. iii. 8. *m* Gen. ii. 3. *n* Gal. iii. 12; Rom. x. 5. *o* Gen. ii. 9. *p* Gen. ii. 17.

*C.* 21. An d'fhan an duine 's an staid sin anns an do chruthaich Dia e?

*F.* Air d' ar ceud sinnsear bhi air am fàgail gu saorsa an toile féin, bhris iad àithne Dhé, tre bhuaireadh an diabhuil agus am meas toirmisgte itheadh; agus le sin thuit iad o an staid neo-chiontach anns an do chruthaicheadh iad *q*.

*q* Gen. iii. 6, 7, 8, 13; Ecles. vii. 29; 2 Cor. xi. 3.

*C.* 22. An do thuit an cinneadh-daona uile anns a' cheud seacharan sin?

*F.* Air do 'n cho-cheangal bhi air a dhèanamh ri Adhamh mar dhuine coitchionn, cha 'n ann a mhàin air a shon féin, ach mar an ceudna air son a shliochd, an cinneadh-daona uile thàinig a nuas uaithe tre ghinealachaibh gnàthaichte *r*, pheacaich iad ann-san, agus thuit iad maille ris, anns a' cheud seacharan ud *s*.

*r* Gnìomh. xvii. 26. *s* Gen. ii. 16, 17, maille ri Rom v. 12–20, agus 1 Cor xv. 21, 22.

*C.* 23. Ciod an staid gus an d' thug an leagadh sin an cinneadh-daona?

*F.* Thug an leagadh ud an cinneadh-daona gu staid peacaidh agus truaighe *t*.

*t* Rom. v. 12; Rom. iii. 23.

*C.* 24. Ciod e peacadh?

*F.* 'S e peacadh easbhuidh a bhi do réir lagha Dhé, a thug e mar riaghailt do 'n chreutair reusonta, no briseadh air bith air an lagh sin *u*.

*u* 1 Eoin iii. 4; Gal. iii. 10, 12.

*C.* 25. Ciod e peacadh na staide sin anns an do thuit an duine?

*F.* 'S e peacadh na staide sin anns an do thuit an duine, cionta ceud pheacaidh Adhaimh *w*, easbhuidh na fìreantachd sin anns an do chruthaicheadh e, agus truaillidheachd a nàduir, tre 'm bheil e air a dhèanamh gu tur neo-iomchuidh, neo-chomasach, agus an aghaidh gach ni a tha gu spioradail maith, agus gu h-iomlan air 'aomadh gus na h-uile olc, agus sin do ghnàth *x*; ni d' an goirear gu coitchionn *Peacadh gin*, agus o 'm bheil na h-uile peacadh gnìomh' a' teachd *y*.

*w* Rom. v. 12, 19. *x* Rom. iii. 10–20; Eph. ii. 1–3; Rom. v. 6; Rom. viii. 7, 8, Gen. vi. 5. *y* Seum. i. 14, 15; Mat. xv. 19.

*C.* 26. Cionnus a tha 'm peacadh gin air 'iomchar o 'r ceud sinnsearaibh dh'ionnsuidh an sliochd?

*F.* Tha 'm peacadh gin air 'iomchar o 'r ceud sinnsearaibh dh'ionnsuidh an sliochd, tre ghinealaich nàdurra, air chor 's gu bheil a' mheud 's a tha teachd uatha air an dòigh so, air an gineamhuinn agus air am breith ann am peacadh *z*

*z* Salm li. 5 ; Iob xiv. 4 ; Iob xv. 14 ; Eoin iii. 6.

*C.* 27. Ciod an truaighe thug an tuiteam sin air a chinne-daona?

*F.* Thug an tuiteam ud air a chinne-daona call an co-chomuinn ri Dia *a*, a dhìomb agus a mhallachd, air chor 's a thaobh nàduir gu 'r clann feirge sinn *b*, daor-thràillean do 'n diabhul *c*, agus gu feudar ann an ceartas gach uile pheanas anns an t-saoghal so, agus anns an t-saoghal a ta ri teachd a thabhairt oirnn *d*.

*a* Gen. iii. 8, 10, 24. *b* Eph. ii. 2, 3. *c* 2 Tim. ii. 26. *d* Gen. ii. 17 ; Tuir. iii. 39 ; Rom. vi. 23 ; Mat. xxv. 41, 46 ; Iud. rann 7.

*C.* 28. Ciod iad peanais a' pheacaidh 's an t-saoghal so ?

*F.* Tha peanais a' pheacaidh 's an t-saoghal so, cuid diubh an taobh stigh, eadhon doille-inntinn *e*, tuigse mhi-chéillidh *f*, treun oibreachadh meallaidh *g*, cruas cridhe *h*, uamhunn coguis *i*, agus ana-miannaibh gràineil *k* ; agus cuid eile dhiubh o 'n taobh mach, eadhon mallachd Dhé air na creutairibh air ar son-ne *l*, agus na h-uilc sin eile tha tachairt oirnn 'n ar cuirp, 'n ar-n-ainm, 'n ar maoin, 'n ar gnothuichibh *m*, agus maille riu sin, am bàs féin *n*.

*e* Eph. iv. 18. *f* Rom. i. 28. *g* 2 Tes. ii. 11. *h* Rom. ii. 5. *i* Isa. xxxiii. 14 ; Gen. iv. 13 ; Mat. xxvii. 4. *k* Rom. i. 26. *l* Gen. iii. 17. *m* Deut. xxviii. 15. gu crìoch a' chaibideil. *n* Rom. vi. 21, 23.

*C.* 29. Ciod iad peanais a' pheacaidh 's an t-saoghal a tha ri teachd ?

*F.* 'S iad peanais a' pheacaidh 's an t-saoghal a tha ri teachd, sgarachduinn sìorruidh o làthair shòlasach

Dhé, agus pianta ro-dhòruinneach gun fhois, ann an anam agus ann an corp, ann an ifrinn, gu sìorruidh *o*,

*o* 2 Tes. i. 9 ; Marc ix. 44, 46, 48 ; Luc. xvi. 24.

*C.* 30. Am bheil Dia a' fàgail a' chinnidh-dhaona uile gu bhi caillte ann an staid a' pheacaidh agus na truaighe?

*F.* Cha 'n 'eil Dia a' fàgail a' chinnidh-dhaona uile gu bhi caillte ann an staid a' pheacaidh agus na truaighe *p*, anns an do thuit iad trid briseadh a' cheud cho-cheangail, d' an goirear gu coitchionn *Co-cheangal nan gnìomh q;* ach tha e o 'shaor-ghràdh agus o 'thròcair a' saoradh a dhaoine taghta as an staid sin, agus 'g an tabhairt gu staid slàinte, trid an dara co-cheangal, d' an goirear gu coitchionn *Co-cheangal nan gràs r.*

*p* 1 Tes. v. 9. *q* Gal. iii. 10, 12. *r* Tit. iii. 4–7 ; Gal. iii. 21 ; Rom. iii. 20–22.

*C.* 31. Cò ris an d' rinneadh co-cheangal nan gràs?

*F.* Bha co-cheangal nan gràs air a dhèanamh ri Criosd mar an dara *Adhamh*, agus ann-san ris na daoinibh taghta mar a shliochd *s*.

*s* Gal. iii. 16 ; Rom. v. 15, gu deireadh a' chaibideil. Isa. liii. 10, 11.

*C.* 32. Cionnus tha gràs Dhé air 'fhoillseachadh 's an dara co-cheangal?

*F.* Tha gràs Dhé air 'fhoillseachadh 's an dara co-cheangal, do bhrìgh gu bheil e gu saor ag ullachadh agus a' tairgsinn do pheacachibh Eadar-mheadhonair *t*, agus beatha agus slàinte d' a thrid-san *u* ; ag agradh creidimh mar chumha, gu còir a bhi ac'

ann *w*; a' gealltuinn agus a' tabhairt a Spioraid Naoimh *x*, d'a dhaoinibh taght' uile, a dh'oibreachadh a' chreidimh sin annta *a*, maille ris na h-uile gràs slàinteil eile *b* oibreachadh annta agus 'g an dèanamh comasach gus na h-uile ùmhlachd naomh *c*, mar dhearbhadh soilleir air fìrinn an creidimh *d*, agus am buidheachais do Dhia *e*, agus mar an t-slighe dh'òrduich esan chum slàinte *f*.

*t* Gen. iii. 15; Isa. xlii. 6; Eoin vi. 27. *u* 1 Eoin v 11, 12. *w* Eoin iii. 16; Eoin i. 12. *x* Gnàth-Fhoc. i. 23 *a* 2 Cor. iv. 13. *b* Gal. v. 22, 23. *c* Esec. xxxvi. 27 *d* Seum. ii. 8, 22. *e* 2 Cor. v. 14, 15. *f* Eph. ii. 20.

*C.* 33. An robh co-cheangal nan gràs air a fhrithealadh do ghnàth air an aon dòigh?

*F.* Cha robh co-cheangal nan gràs air a fhritheal-adh air an aon dòigh, ach bha a fhrithealaidhean fuidh 'n t-Sean Tiomnadh, air dhòigh eile, o 'n leth mach, 's a tha iad fuidh 'n Tiomnadh Nuadh *g*.

*g* 2 Cor. iii. 6, 9.

*C.* 34. Cionnus a bha co-cheangal nan gràs air a fhrithealadh fuidh 'n t-Sean Tiomnadh?

*F.* Bha co-cheangal nan gràs air a fhrithealadh fuidh 'n t-Sean Tiomnadh, tre gheallana *h*, fàidh-eadaireachda *i*, ìobairte *k*, timchioll-ghearradh *l*, an t-uan càisg *m*, agus samhluidhean agus òrduighean eile, a bha roimh-chiallachadh Chriosd a bha gu tighinn; agus bha iad sin 's an àm ud gu leòir a thogail suas nan daoine taghta ann an creidimh 's a' Mhesiah a bh' air a ghealltuinn *n*, tre 'n robh an sin aca, làn mhaitheanas peacaidh, agus slàinte shìorruidh *o*.

*h* Rom. xv. 8. *i* Gnìomh. iii. 10, 24. *k* Eabh. x. i. *l* Rom. iv. 11. *m* 1 Cor. v. 7. *n* Eabh. caib. viii. ix. x; Eabh. xi. 13. *o* Gal. iii. 7, 8, 9, 14.

*C.* 35. Cionnus a tha co-cheangal nan gràs air a fhrithealadh fuidh 'n Tiomnadh Nuadh?

*F.* Fuidh 'n Tiomnadh Nuadh, an uair a dh'fhoillsicheadh Criosd, brìgh nan nithe ud, bha agus tha an cùmhnant gràis ceudna air a fhrithealadh, ann an searmonachadh an fhocail *n*, agus ann am frithealadh Shàcramainte a' bhaistidh *o*, agus suipeir an Tighearn *p*, anns am bheil gràs agus slàinte air an taisbeanadh, ann an tuilleadh lànachd, soilleireachd, agus éifeachd, do na h-uile chinneachaibh *q*.

*n* Mar. xvii. 15. *o* Mat. xxviii. 19, 20. *p* 1 Cor. xi. 23, 24, 25. *q* 2 Cor. iii. 6, gu crìch; Eabh. viii. 6, 10, 11; Mat. xxviii. 19.

*C.* 36. Cò e Eadar-mheadhonair co-cheangail nan gràs?

*F.* Is e aon Eadar-mheadhonair co-cheangail nan gràs an Tighearn Iosa Criosd a mhàin *r*, neach air dha bhi 'n a mhac sìorruidh Dhé, do 'n aon nàdur, agus co-ionann ris an Athair *s*, ann an iomlanachd na h-aimsir, a rinneadh 'n a dhuine *t*, agus mar sin bha, agus mairidh e 'n a Dhia agus 'n a dhuine, ann an dà nàdur, eadar-dhealuichte, agus ann an aon phearsa gu bràth *u*.

*r* 1 Tim. ii. 5. *s* Eoin i. 1, 14, agus x. 30; Phil. ii. 6. *t* Gal. iv. 4. *u* Luc. i. 35; Rom. ix. 5; Col. ii. 9; Eabh. vii, 24, 25.

*C.* 37. Air bhi do Chriosd 'n a mhac do Dhia, cionnus a rinneadh e 'n a dhuine?

*F.* Rinneadh Criosd Mac Dhé 'n a dhuine, le corp fìor agus anam reusonta ghabhail dha féin *w*, air dha bhi air a ghineamhuinn tre chumhachd an Spioraid Naoimh ann am broinn *Muire* na h-òighe, d' a brìgh, agus air a bhreith leatha *x*, gidheadh as eugmhais peacaidh *y*.

*w* Eoin i. 14; Mat. xxvi 38. *x* Luc. i. 27, 31, 35, 42. Gal. iv. 4. *y* Eabh. iv. 15, agus vii. 26.

*C.* 38. C' arson a bha e feumail gu 'm biodh an t-Eadar-mheadhonair 'n a Dhia?

*F.* B' fheumail gu 'm biodh an t-Eadar-mheadhonair 'n a Dhia, a chum gu 'n cumadh e suas, agus gu 'n coimhideadh e a nàdur daona o bhi air a chur fodha le fearg neo-chrìochnach Dhé, agus cumhachd a' bhàis *z*, a chum luach agus éifeachd a thoirt d' a fhulangasaibh, d' a ùmhlachd, agus d' a eadarghuidhe *a*, agus mar sin, gu 'n dìoladh e ceartas Dhé *b*, a dheadh-ghean fhaghail *c*, pobull sònruichte a chosnadh *d*, a Spiorad a thabhairt doibh *e*, buadhachadh thar an uile naimhdean *f*, agus an tabhairt gu slàinte shìorruidh *g*.

*z* Gnìomh. ii. 24, 25; Rom. i. 4; Rom. iv. 25; Eabh. ix. 14. *a* Gnìomh. xx. 28; Eabh. ix. 14, agus vii. 25–28. *b* Rom. iii. 24-26. *c* Eph. i. 6; Mat. iii. 17. *d* Tit. ii. 13, 14. *e* Gal. iv. 6. *f* Luc. i. 68, 69, 71, 74. *g* Eabh. v 8, 9, 11–16.

*C.* 39. C' arson a bha e feumail gu 'm biodh an t-Eadar-mheadhonair 'n a dhuine?

*F.* B' fheumail gu 'm biodh an t-Eadar-mheadhonair 'n a dhuine, a chum gu 'n àrdaicheadh e ar nàdur *h*, gu 'n coimhlionadh e ùmhlachd do 'n lagh *i*, gu 'm fuilingeadh e agus gu 'n dèanadh e eadarghuidhe air ar son 'n ar nàdur *k*, gu 'm biodh comhothachadh aige r' ar n-anmhuinneachdaibh *l*, gu faigheamaid uchd-mhacachd cloinne *m*, agus gu 'm biodh againn comhfhurtachd agus cead dol le dànachd gu Rìgh-chaithir nan gràs *n*.

*h* Eabh. ii. 16. *i* Gal. iv. 4. *k* Eabh. ii. 14, agus vii. 24, 25. *l* Eabh. iv. 15. *n* Gal. iv. 5. *n* Eabh. iv. 16.

*C.* 40. C' arson a bha e feumail gu 'm biodh an t-Eadar-mheadhonair 'n a Dhia agus 'n a dhuine ann an aon phearsa?

*F.* An t-Eadar-mheadhonair a bha ri Dia agus duine a réiteachadh, b' fheumail gu 'm biodh e féin 'n a Dhia agus 'n a dhuine, agus sin mar an ceudna ann an aon phearsa, chum gu biodh oibre fa leth gach nàduir dhiubh air an gabhail gu taitneach le Dia air ar son-ne *o*, agus gu dèanamaid bun asda, mar oibribh a' phearsa uile *p*.

*o* Mat. i. 21, 23, Mat. iii. 17; Eabh. ix. 14. *p* 1 Phead. ii. 6.

*C.* 41. C' arson a ghoireadh Iosa d' ar n-Eadar-mheadhonair?

*F.* Ghoireadh Iosa d' ar n-Eadar-mheadhonair, a chionn gu bheil e a' saoradh a phobuill o 'm peacaibh *q*.

*q* Mat. i. 21.

*C.* 42. C' arson a ghoireadh Criosd d' ar n-Eadar-mheadhonair?

*F.* Ghoireadh Criosd d' ar n-Eadar-mheadhonair, a chionn gu robh e air 'ungadh leis an Spiorad Naomh, thar tombas *r*, agus mar sin air a chur air leth, agus air a làn-sgeudachadh leis gach uil' ùghdarras agus comas *s*, a chum dreuchdan fàidh *t*, sagairt *u*, agus Rìgh 'Eaglais féin a chur an gnìomh *w*, araon 'n a staid irioslachaidh agus àrdachaidh.

*r* Eoin iii. 24; Salm xlv. 7. *s* Eoin vi. 27; Mat. xxviii 18, 19, 20. *t* Gnìomh. iii. 21, 22; Luc. iv. 18, 21. *u* Eabh. v. 5, 6, 7, agus iv. 14, 15. *w* Salm ii. 6; Mat. xxi. 5; Isa. ix. 6, 7; Phil. ii. 8–11.

*C* 43. Cionnus a tha Criosd a' cur dreuchd fàidh an gnìomh?

*F.* Tha Criosd a' cur dreuchd fàidh an gnìomh, le bhi foillseachadh d' a Eaglais *x*, anns gach linn, le 'fhocal agus le a Spiorad *y*, air iomadh dòigh frithealaidh *z* uile thoil Dhé *a*, anns na nithibh a bhuineas d' am maith spioradail, agus d' an slàinte *b*.

*x* Eoin. i. 18. *y* 1 Phead. i. 10–12. *z* Eabh. i. 1, 2. *a* Eoin xv. 15. *b* Gnìomh. xx. 32; Eph. iv. 11–13; Eoin xx. 31.

*C.* 44. Cionnus a tha Criosd a' cur dreuchd Sagairt an gnìomh?

*F.* Tha Criosd a' cur dreuchd Sagairt an gnìomh, ann e féin a thoirt suas, aon uair 'n a ìobairt, gun smal do Dhia *c*, chum a bhi 'n a réite air son peacaidh a phobuill *d*, agus ann a bhi dèanamh gnàth eadar-ghuidhe air an son *e*.

*c* Eabh. ix. 14, 28. *d* Eabh. ii. 17. *e* Eabh. vii. 25.

*C.* 45. Cionnus a tha Criosd a' cur dreuchd Rìgh an gnìomh?

*F.* Tha Criosd a' cur dreuchd Rìgh an gnìomh, ann a bhi gairm o 'n t-saoghal, pobull dha féin *f*, agus ann a bhi tabhairt dhoibh luchd-riaghlaidh *g*, Reachda *h*, agus comas smachdachaidh, tre 'm bheil e gu faicsinneach 'g an riaghladh *i*; ann a bhi tabhairt gràsa slàinteil d' a dhaoinibh taghta *k*, a' toirt duais d' an ùmhlachd *l*, agus a' toirt achmhasain dhoibh air son am peacaidh *m*, 'g an dìon agus 'g an cumail suas, fuidh 'n uile bhuairidhean agus fhulangasaibh *n*, a' casg agus a' toirt buaidh air an naimhdean *o*, agus ag òrduchadh gu cumhachdach nan uile nithe chum a ghlòire féin *p*, agus am maith-san *q*: agus mar an ceudna ann an dìoghaltas

a dhèanamh air a' chuid eile, aig nach 'eil eòlas air Dia, agus nach 'eil ùmhal do 'n t-soisgeul *r*.

*f* Gnìomh. xv. 14–16; Isa. lv. 4, 5; Gen. xxix. 19; Salm cx. 3. *g* Eph. iv. 11; 1 Cor. xii. 28. *h* Isa. xxxiii. 22. *i* Mat. xviii. 17, 18; 1 Cor. v. 4, 5. *k* Gnìomh. v. 31. *l* Taisb. xxii. 12, agus ii. 10 *m* Taisb. iii. 19. *n* Isa. lxiii. 9. *o* 1 Cor. xv. 25; Salm cx. gu h-iomlan. *p* Rom. xiv. 10, 11. *q* Rom. viii. 28. *r* 2 Tes. i. 8, 9; Salm ii. 8, 9.

*C*. 46. Ciod bu staid irioslachaidh do Chriosd?

*F*. B' i staid irioslachaidh Chriosd, an staid ìosal ud anns an d'rinn e air ar son-ne, e féin fhalamh-achadh d' a ghlòir; ghabh e cruth seirbhisich air féin, 'n a ghineamhuinn agus 'n a bhreith, 'n a bheatha, 'n a bhàs, agus an déigh a bhàis gu ruig 'aiseirigh *s*.

*s* Phil. ii. 6, 7, 8; Luc. i. 31; 2 Cor. viii. 9; Gnìomh. ii. 24.

*C*. 47. Cionnus a dh' irioslaich Criosd e féin 'n a ghineamhuinn agus 'n a bhreith?

*F*. Dh'irioslaich Criosd e féin 'n a ghineamhuinn agus 'n a bhreith, anns, air dha o 'n uile bhith-bhuantachd, bhi 'n a Mhac do Dhia, ann an uchd an Athar, gu 'm facas iomchuidh leis, ann an iom-lanachd na h-aimsir, bhi 'n a mhac an duine, air a dhèanamh o mhnaoi, a bh' ann an staid ìosail, agus bhi air a bhreith leatha le iomadh gnè no ceum ir-ioslachaidh thuilleadh 's a tha gnàthaichte *t*.

*t* Eoin i. 14, 18; Gal. iv. 4; Luc. ii. 7.

*C*. 48. Cionnus a dh' irioslaich Criosd e féin 'n a bheatha?

*F*. Dh' irioslaich Criosd e féin 'n a bheatha, le e

féin a chur fuidh 'n lagh *u*, a choimhlion e gu foirfe *w*, agus le bhi còmhrag ri nithibh tarcuiseach an t-saoghail *x*, buairidhean an diabhuil *y*, agus anmhuinneachda na feòla, araon iad sin a bhuineas gu coitchionn do nàdur an duine, no iadsan a tha gu h-àraid an co-chuideachd na staid ìosail ud anns an robh esan *z*.

*u* Gal. iv. 4. *w* Mat. v. 17 ; Rom. v. 19. *x* Salm xxii. 6 ; Eabh. xii. 2, 3. *y* Mat. iv. 1–12 ; Luc. iv. 13. *z* Eabh. ii. 17, 18, agus iv. 15 ; Isa. lii. 13, 14.

*C.* 49. Cionnus a dh' irioslaich Criosd e féin 'n a bhàs ?

*F.* Dh' irioslaich Criosd e féin 'n a bhàs ; le, e bhi air a bhrath le Iudas *a*, air a thréigsinn le 'dheiscioblaibh *b*, le fanoid a dhèanamh air, agus le bhi air a chur suarach leis an t-saoghal *c*, air a dhìteadh le Pilat, air a phianadh le luchd geur-leanmhuinn *d*, air dha mar an ceudna còmhrag a dhèanamh ri uamhasan a' bhàis, agus cumhachdan an dorchadais, cudthrom feirge Dhé a mhothachadh agus a ghiùlan *e*, leag e sìos a bheatha mar thabhartas, air son peacaidh *f*, a' fulang bàs cràiteach, maslach, agus malluicht' a' chroinn-cheusaidh *g*.

*a* Mat. xxvii. 4. *b* Mat. xxvi. 56. *c* Isa. liii. 2, 3. *d* Mat. xxvii. 26–50 ; Eoin xix. 34. *e* Luc. xxii. 44 ; Mat. xxvii. 46. *f* Isa. liii. 10 ; Phil. ii. 8 ; Eabh. xii. 2. *g* Gal. iii. 13.

*C.* 50. Cia iad na nithe 's an robh Criosd air 'irioslachadh an déigh a bhàis ?

*F.* B' iad na nithe 's an robh Criosd air 'irioslachadh an déigh a bhàis, gu 'n robh e air 'adhlacadh *h*, agus gu 'n d' fhan e ann an staid nam marbh, agus

fuidh chumhachd a' bhàis gus an treas là *i*, ni bha air mhodh eile air a chur sìos, anns na briathraibh so, *Chaidh e sìos do Ifrinn.*

*h* 1 Cor. xv. 3, 4. *i* Salm xvi. 10; le Gnìomh. xi. 24, 25, 26, 27, 31; Rom. vi. 9; Mat. xii. 40.

*C.* 51. Ciod is staid àrdachaidh do Chriosd?

*F.* Tha staid àrdaichte Criosd, 'n a aiseirigh *k*, 'n a dhol suas *l*, 'n a shuidhe aig deas-làimh an Athar *m*, agus 'n a theachd a rìs, a chum breth a thoirt air an t-saoghal *n*.

*k* 1 Cor. xv. 4. *l* Marc. xvi. 19. *m* Eph. i. 20. *n* Gnìomh. i. 11; Gnìomh. xvii. 31.

*C.* 52. Cionnus a bha Criosd air 'àrdachadh 'n a aiseirigh?

*F.* Bha Criosd air 'àrdachadh 'na aiseirigh, ann a mheud 's nach fac e truaillidheachd 's a' bhàs, (do bhrìgh nach robh e 'n comas gu 'n cumtadh esan leis *o*;) agus air bhi do 'n chorp sin féin anns an d' fhuiling e, air a chur gu fìor r' a anam le bhuadhaibh nàdurra *p*; (ach gidheadh as eugmhais bàsmhor-achd, agus anmhuinneachda coitchionn eile, bhuin-eas do 'n bheatha so *q*:) dh' éirich e a rìs o na marbhaibh air an treas là, le a chumhachd féin *r*, leis an do thaisbein e gu 'm b' e féin Mac Dhé *s*, gu 'n do dhìol e ceartas Dé *t*, gu 'n do bhuadhaich e air a' bhàs, agus air-san aig an robh cumhachd a' bhàis *u*: Agus gur e Tighearna nam beò agus nam marbh e *w*, agus rinn e na nithe so uile mar neach follaiseach *x*, Ceann 'Eaglais féin *y*, chum am fìrean-achadh *z*, am beothachadh ann an gràs *a*, an cumail suas an aghaidh an naimhdean *b*, agus gu 'n dèan-amh cinnteach mu 'n aiseirigh féin o na marbhaibh aig an là dheireannach *c*.

*o* Gnìomh. ii. 24, 27. *p* Luc. xxiv. 39. *q* Rom. vi. 9; Taisb. i. 18. *r* Eoin x. 18. *s* Rom. i. 4. *t* Rom. viii. 34. *u* Eabh. ii. 14. *w* Rom. xiv. 9. *x* 1 Cor. xv. 21, 22. *y* Eph. i. 20, 22, 23; Col. i. 18. *z* Rom. iv. 25. *a* Eph. ii. 1, 5, 6; Col. ii. 12. *b* 1 Cor. xv. 25, 26, 27. *c* 1 Cor. xv. 20.

*C.* 53. Cionnus a bha Criosd air 'àrdachadh 'n a dhol suas?

*F.* Bha Criosd air 'àrdachadh 'n a dhol suas, le e bhi an déigh 'aiseirigh, gu tric air a thaisbeanadh d' a Abstolaibh, agus a' còmhradh riu, a' labhairt mu na nithibh a bhuineas do rìoghachd Dhé *d*, agus a' toirt àithne dhoibh, an soisgeul a shearmonachadh do gach uile chinneach *e*; dà fhichead là 'n déigh 'aiseirigh chaidh e 'n ar nàdur, agus mar ar Ceann *f*, a' tabhairt buaidh le luathghair os ceann ar naimhdean *g*, gu follaiseach suas gus na nèamhaibh a 's àirde, a chum ann an sin tiodhlaca fhaghail do dhaoinibh *h*, a chum ar n-aignidh a thogail suas gus a sin *i*, agus a chum àit' ullachadh dhuinn *k*, far am bheil agus am fan e féin gus an tig e 'n dara uair, ann an deireadh an t-saoghail *l*.

*d* Gnìomh. i. 2, 3. *e* Mat. xxviii. 19, 20. *f* Eabh. vi. 20. *g* Eph. iv. 8. *h* Gnìomh. i. 9–11; Eph. iv. 10; Salm lxviii. 18. *i* Col. iii. 1, 2. *k* Eoin xv. 3. *l* Gnìomh. iii. 21.

*C.* 54. Cionnus a tha Criosd air 'àrdachadh 'n a shuidhe aig deas-làimh Dhé?

*F.* Tha Criosd air 'àrdachadh 'n a shuidhe aig deas-làimh Dhé, ann a bhi mar Dhia-dhuine air 'àrdachadh gus an deadh-ghean is mò, o Dhia an t-Athair *m* maille ri uil'-iomlanachd aoibhneis *n*, Glòire *o*, agus cumhachd os ceann na h-uile nithibh air nèamh

agus air talamh *p*; Agus a' tional agus a' seasamh na h-Eaglais, agus a' ceannsachadh a naimhdean, agus a' lìonadh a mhinisteirean agus a phobuill, le tiodhlacaibh agus gràsaibh *q*, agus a' dèanamh eadar-ghuidhe air an son *r*.

*m* Phil. ii. 9. *n* Gnìomh. ii. 28; Salm xvi. 11. *o* Eoin xvii. 5. *p* Eph. i. 22; 1 Phead. iii. 22. *q* Eph. iv. 10–12; Salm cx. gu h-iomlan. *r* Rom. viii. 34.

*C.* 55. Cionnus a tha Criosd a' dèanamh eadar-ghuidhe?

*F.* Tha Criosd a' dèanamh eadar-ghuidhe, le e féin a thaisbeanadh do ghnàth, 'n ar nàdur, am fianuis an Athar air nèamh *s*, ann an toilltinneas 'ùmhlachd, agus 'ìobairt air thalamh *t*, a' taisbeanadh gur toil leis iad so a bhi air am meas do na h-uile chreidmheach *u*, a' freagradh gach uil' agartas a ta 'n an aghaidh *w*, a' faghail doibh sìth coguis, ged tha fàilneachadh làthail annta-san *x*, agus cead dol le dànachd gu cathair-rìoghail nan gràs *y*, agus a' gabhail ri 'm pearsaibh *z*, agus an seirbhis gu taitneach *a*.

*s* Eabh. ix. 12, 24. *t* Eabh. i. 3. *u* Eoin iii. 16; Eoin xvii. 9, 20, 24. *w* Rom. viii. 33, 34. *x* Rom. v. 1, 2; 1 Eoin ii. 1, 2. *y* Eabh. iv. 16. *z* 1 Phead. ii. 5. *a* Eph. i. 6.

*C.* 56. Cionnus a tha Criosd gu bhi air 'àrdachadh, 'n a theachd a rìs, chum breth a thoirt air an t-saoghal?

*F.* Tha Criosd gu bhi air 'àrdachadh 'n a theachd a rìs a thoirt breth air an t-saoghal, ann a mheud agus esan air an d' thugadh breth, agus a dhìteadh gu h-eucorach le daoinibh aingidh *b*, gu 'n tig e a rìs anns an là dheireannach ann an cumhachd mòr *c*;

agus ann an làn-fhoillseachadh a ghlòire féin, agus glòir 'Athar le 'uil' Ainglibh naomha *d* le h-àrd-iolaich, le guth an àird-Aingil, agus le trompaid Dhé *e*, a thoirt breth air an t-saoghal ann an ceartas *f*.

*b* Gnìomh. iii. 14, 15. *c* Mat. xxiv. 3. *d* Mat. xxv. 31; Luc. ix. 26. *e* 1 Tes. iv. 16. *f* Gnìomh. xvii. 31.

*C.* 57. Ciod iad na sochairean a choisinn Criosd, le 'eadar-mheadhonaireachd?

*F.* Choisinn Criosd, le 'eadar-mheadhonaireachd, saorsa *g*, maille ri uile shochairean eile choimhcheangail nan gràs *h*.

*g* Eabh. ix. 12. *h* 2 Cor. i. 20.

*C.* 58. Cionnus a tha sinn air ar dèanamh 'n ar luchd-co-pàirt do na sochairibh a choisinn Criosd?

*F.* Tha sinn air ar dèanamh 'n ar luchd-co-pàirt do na sochairibh a choisinn Criosd, trid an cur ruinn *i*, agus is i so obair Dhé an Spioraid Naoimh gu h-àraid *k*.

*i* Eoin i. 11, 12. *k* Tit. iii. 5, 6.

*C.* 59. Cò iad a tha air an dèanamh 'n an luchd-co-pàirt do 'n t-saorsa sin trid Chriosd?

*F.* Tha 'n t-saorsa sin gu dearbh air a cur agus gu h-éifeachdach air a co-pàirteachadh, ris a' mhuinntir sin uile d 'an do choisinn Criosd i *l*, agus tha iad anns a' bheatha so comasâch leis an Spiorad Naomh air creidsinn do réir an t-soisgeil *m*.

*l* Eph. i. 13, 14; Eoin vi. 37, 39; Eoin x. 15, 16. *m* Eph. ii. 8; 2 Cor. iv. 13.

*C.* 60. Am feud iadsan nach cuala riamh an Soisgeul, agus do réir sin do nach aithne Criosd, agus

nach 'eil a' creidsinn ann, bhi air an tèarnadh, le 'm beatha chaitheamh do réir soluis nàduir?

*F.* Cha 'n fheud iadsan nach cuala riamh an Soisgeul *n*, agus mar sin do nach aithne Iosa Criosd *o*, agus nach 'eil a' creidsinn ann, bhi air an tèarnadh*p*, ge b' e air bith dìchioll leis an dèan iad am beatha riaghladh, do réir soluis nàduir *q*, no reachd a' chreidimh sin a tha iad ag aidmheil; ni mò tha slàinte ann an neach air bith eile, ach *r* ann an Criosd a mhàin *s*, neach is e a mhàin Slànuighear a chuirp, eadhon na h-Eaglaise *t*.

*n* Rom. x. 14. *o* 2 Tes. i. 8, 9; Eph. ii. 12; Eoin i. 10, 11, 12. *p* Eoin viii. 24; Marc. xvi. 16. *q* 1 Cor. i. 20, gu ruig 24. *r* Eoin iv. 22; Rom. ix. 31, 32; Phil. iii. 4–9. *s*. Gnìomh. iv. 12. *t* Eph. v. 23.

*C.* 61. Am bheil iadsan uile air an tèarnadh a ta 'g éisdeachd an t-soisgeil; agus a tha 'n taobh a stigh do 'n Eaglais?

*F.* Cha 'n 'eil iadsan uile air an tèarnadh a tha 'g éisdeachd an t-soisgeil, agus a tha 'n taobh a stigh do 'n Eaglais: ach iadsan a mhàin a tha 'n am fior bhuill do 'n Eaglais neo-fhaicsinneach *u*.

*u* Eoin xii. 38–40; Rom. ix. 6; Mat. xxii. 14; Mat. vii. 21; Rom. xi. 7.

*C.* 62. Ciod i an Eaglais fhaicsinneach?

*F.* 'S i an Eaglais fhaicsinneach, buidheann air an dèanamh suas dhiubh-san uile a tha anns gach *uile* linn agus àite do 'n t-saoghal, ag aideachadh an fhìor chreidimh *w*, agus mar an ceudna d' an cloinn *x*.

*w* 1 Cor. i, 2, agus xii. 13; Rom. xv. 9–12; Taisb. vii. 9; Salm ii. 8, agus xxii. 27–31, agus xlv. 17; Mat. xxviii. 19 20; Isa. lix. 21. *x* 1 Cor. vii. 14; Gnìomh. ii. 39; Rom xi. 16; Gen xvii 7

*C.* **63.** Ciod iad sochairean sònruichte na h-Eaglais fhaicsinneich?

*F.* Tha an t-sochair so aig an Eaglais fhaicsinneich, gu bheil i fuidh chùram agus riaghladh sònruichte Dhé *y*, gu bheil i air a dìon agus air a coimhead, anns gach uile linn, a dh' aindeoin cathachadh a h-uile naimhdean 'n a h-aghaidh *z*: Agus gu bheil i mealtuinn co-chomunn nan naomh, meadhona gnàthaichte na slàinte *a*, tairgse nan gràs le Criosd, d' a buill uile, ann am Ministrealachd an t-soisgeil, a' togail fianuis gu 'm bi gach neach a chreideas ann-san, air a thèarnadh *b*, agus nach druid e mach neach air bith a thig d' a ionnsuidh *c*.

*y* Isa. iv. 5, 6; 1 Tim. iv. 10. *z* Salm cxv. uile; Isa xxxi. 4, 5; Sech. xii. 2, 3, 4, 8, 9. *a* Gnìomh. ii. 39, 42. *b* Salm cxlvii. 19, 20; Rom. ix. 4; Eph. iv. 11, 12; Marc. xvi. 15, 16. *c* Eoin vi. 37.

*C.* 64. Ciod i 'n Eaglais neo-fhaicsinneach?

*F.* 'S i 'n Eaglais neo-fhaicsinneach, àireamh nan daoine taghta, bha, a tha, no bhitheas, air an cruinneachadh 'n an aon fuidh Chriosd an ceann *d*.

*d* Eph. i. 10, 22, 23; Eoin x. 16, agus xi. 52.

*C.* 65. Ciod iad na sochairean àraid, a tha buill na h-Eaglais neo-fhaicsinneich, a' mealtuinn trid Chriosd?

*F.* Tha buill na h-Eaglais neo-fhaicsinneich, a' mealtuinn, trid Chriosd, aonadh agus co-chomunn ris, ann an gràs agus ann an glòir *e*.

*e* Eoin xvii. 21; Eph. ii. 5, 6; Eoin xvii. 24.

*C.* 66. Ciod e 'n t-aonadh sin ri Criosd a tha aig na daoinibh taghta?

*F.* An t-aonadh ud a tha aig na daoinibh taghta ri Criosd, 's e obair gràsa Dé e *f*, leis am bheil iad, gu spioradail, agus gu dìomhair, gidheadh gu fìor agus gu neo-sgarail, air an aonadh ri Criosd, mar an ceann agus am fear-pòsda *g*, agus tha so air a dhèanamh, 'n an gairm éifeachdach *h*.

*f* Eph. i. 22, agus ii. 6, 7, 8. *g* 1 Cor. vi. 17; Eoin x. 28; Eph. v. 23, 30. *h* 1 Phead. v. 10; 1 Cor. 1. 9.

*C.* 67. Ciod i a' ghairm éifeachdach?

*F.* Is i a' ghairm éifeachdach, obair gràis agus neirt uile-chumhachdaich Dhé *i*, leis am bheil e (o ghràdh saor agus sònruichte d' a dhaoinibh taghta, agus cha 'n ann o ni air bith annta-san, gu a bhrosnachadh chuige *k*,) anns an àm thaitneach, 'g an cuireadh agus 'g an tarruing, gu Iosa Criosd le 'fhocal agus le a Spiorad *l*; gu slàinteil a' soillseachadh an inntinn *m*, ag ath-nuadhachadh, agus gu cumhachdach a' socruchadh an toil *n*; air chor 's ged tha iad annta féin marbh ann am peacadh, gu bheil iad trid so, air an dèanamh deònach agus comasach air a' ghairm sin a fhreagairt gu saor, agus gu gabhail ris a' ghràs a ta air a thairgseadh agus air a cho-pàirteachadh ann, agus a' dhlùth-ghabhail chuca *o*.

*i* Eoin v. 25; Eph. i. 18, 19, 20; 2 Tim. i. 8, 9. *k* Tit. iii. 4, 5; Eph. ii. 4, 5, 7, 8, 9; Rom. ix. 11. *l* 2 Cor. v. 20, agus caib. vi. 1, 2; Eoin vi. 44; 2 Tes. 13, 14. *m* Gnìomh. xxvi. 18; 1 Cor. ii. 10, 12. *n* Esec. xi. 19, agus xxxvi. 26, 27; Eoin vi. 45. *o* Eph. ii. 5; Phil. ii. 13; Deut. xxx. 6.

*C.* 68. An iad na daoine taght' a mhàin a tha air an gairm gu h-éifeachdach?

*F.* Tha na daoine taghta uile, agus iadsan a mhàin, air an gairm gu h-éifeachdach *p*, ged fheud daoin' eile bhi, agus gur minic a tha iad, air an gairm o 'n leth mach, le ministrealachd an fhocail *q*; agus oibreachadh coitchionn an Spioraid, a bhi aca *r*; ach cha 'n 'eil iad am feasd a' teachd a dh'-ionnsuidh Iosa Criosd, air bhi dhoibh air am fàgail, gu ceart-bhreitheach 'n an neo-chreidimh, air son an dì-chuimhn thoileil, agus an dìmeas air a' ghràs a ta air a thairgseadh dhoibh *s*.

*p* Gnìomh. xiii. 48. *q* Mat. xxii. 14. *r* Mat. vii. 22, agus xiii. 20, 21 ; Eabh. vi. 4, 5, 6. *s* Eoin xii. 38, 39, 40 ; Gnìomh. xxviii. 25, 26, 27 ; Eoin vi. 64, 65 ; Salm lxxxi. 11, 12.

*C.* 69. Ciod an co-chomunn ann an gràs a tha aig buill na h-Eaglais neo-fhaicsinneich, ri Criosd?

*F.* 'S e 'n co-chomunn ann an gràs a th' aig buill na h-Eaglais neo-fhaicsinneich ri Criosd, gu bheil iad a' co-pàirteachadh do éifeachd 'Eadar-mheadhon-aireachd féin 'n am fìreanachadh *t*, 'nan uchdmhac-achd *u*, 'n an naomhachadh, agus ge b' e air bith ni eile a ta foillseachadh anns a' bheatha so, an aon-adh ris *w*.

*t* Rom. viii. 30. *u* Eph. i. 5. *w* 1 Cor. i. 30.

*C.* 70. Ciod e fìreanachadh?

*F.* Fìreanachadh is e gnìomh saor-ghràsa Dé do pheacaich e *x*, anns am bheil e a' maitheadh an uile pheacaidh, a' meas agus a' gabhail r' am pearsaibh mar fhìreanaibh, 'n a fhianuis *y*, cha 'n ann air son aon ni a tha air oibreachadh annta, no air a dhèan-amh leo *z*, ach a mhàin air son ùmhlachd iomlain agus làn-dìolaidh Chriosd, air an cur as an leth le Dia *a*, agus air an gabhail le creidimh a mhàin *b*.

*x* Rom. iii. 22, 24, 25 ; Rom. iv. 5. *y* 2 Cor. v. 19, 21 ; Rom. iii. 22, 24, 25, 27, 28. *z* Tit. iii. 5, 7 ; Eph. i. 7. *a* Rom. v. 17, 18, 19. ; Rom. iv. 6, 7, 8. *b* Gnìomh. x. 43 ; Gal. ii. 16 ; Phil. iii. 9.

*C.* 71. Cionnus a tha fìreanachadh 'n a ghnìomh saor ghràsa Dé ?

*F.* Ged thug Criosd le 'ùmhlachd agus le 'bhàs, dìoladh iomlan, agus da rìreadh, do cheartas Dé, as leth na muinntir sin a ta air am fìreanachadh *c*, gidheadh, a mheud 's gu bheil Dia a' gabhail dìolaidh o Urras, a dh' fheudadh e iarruidh orra-san, agus gu 'n d' ullaich e féin an t-Urras so, eadhon aon Mhac féin *d*, a' cur 'fhìreantachd-san as an leth *e*, agus gun e ag iarruidh aon ni orra, chum am fìreanachaidh ach creidimh *f*, ni mar an ceudna 's e a thiodhlac *g*, uime sin, tha 'm fìreanachadh dhoibh-san o shaor-ghràs *h*.

*c* Rom. v. 8, 9, 10, 19. *d* 1 Tim. ii. 5, 6 ; Eabh. x. 10 ; Mat. xx. 28 ; Dan. ix. 24, 26 ; Isa. liii. 4, 5, 6, 10, 11, 12 ; Eabh. vii. 22 ; Rom. viii. 32 ; 1 Phead. i. 18, 19. *e* 2 Cor. v. 21. *f* Rom. iii. 24, 25. *g* Eph. ii. 8. *h* Eph. i. 7.

*C.* 72. Ciod e an creidimh a tha fìreanachadh ?

*F.* An creidimh a ta fìreanachadh, is gràs slàinteil e *i*, air 'oibreachadh ann an cridhe a' pheacaich le Spiorad *k*, agus le focal Dé *l*, leis am bheil am peacach, air dha bhi air 'fhàgail ris do thaobh a pheacaidh agus a thruaighe féin, agus do thaobh an neo-chomais a ta ann féin, agus anns na h-uile chreutairibh eile, air a theasairginn as an staid chaillte sin *m*, cha 'n e mhàin a' toirt creideis, do fhìrinn geallaidh an t-soisgeil *n*, ach a' gabhail agus a' socruchadh air Criosd agus air 'fhìreantachd air an taisbeanadh ann, chum

maitheanais peacaidh *o*, agus a' gabhail r' a phearsa, agus 'g a mheas mar phearsa fìreanta am fianuis Dhé, chum slàinte *p*.

*i* Eabh. **x.** 39. *k* 2 Cor. iv. 13; Eph. i. 17, 18, 19. *l* Rom. x. 14, 17. *m* Gnìomh. ii. 37, agus xvi. 30; Eoin xvi. 8, 9; Rom. v. 6; Eph. ii. 1; Gnìomh. iv. 12. *n* Eph. i. 13. *o* Eoin i. 12; Gnìomh. xvi. 31, agus x. 43; Phil. iii. 9. *p* Gnìomh. xv. 11.

*C.* 73. Cionnus a tha creidimh a' fìreanachadh a' pheacaich am fianuis Dhé?

*F.* Tha creidimh a' fìreanachadh a' pheacaich an làthair Dhé, cha 'n ann air son nan gràsa sin eile, tha do ghnàth 'n a cho-chuideachd, no na deadh-oibre a ta 'n an toradh air *q*, no mar gu 'm biodh gràs a' chreidhimh, no gnìomh air bith dheth, air a chur as a leth mar fhìreantachd dha *r*; ach a mhàin mar tha creidimh 'n a mheadhon leis am bheil e gabhail ri Criosd, agus 'fhìreantachd-san, agus 'g an cur ris *s*.

*q* Gal. iii. 11; Rom. iii. 28. *r* Rom. iv. 5, agus x. 10. *s* Eoin. i. 12; Phil. iii. 9; Gal. ii. 16.

*C.* 74. Ciod e Uchd-mhacachadh?

*F.* Uchd-mhacachadh, is gnìomh e do shaor-ghràsa Dé *t*, 'n a aon Mhac Iosa Criosd, agus air a shon-san *u*, leis am bheil iadsan uile a ta air am fìreanachadh air an gabhail a steach an àireamh a chloinne *w*, agus 'ainme-san air a chur orra *x*, agus Spiorad a Mhic air a thabhairt doibh *y*, agus iad fuidh a chùram agus a fhrithealadh Athaireil *z* gach uile shaorsa agus shochaire chloinne Dé air am buileachadh orra, air an dèanamh 'n an oighreachan air na geallannaibh uile, agus nan co-oighreachan maille ri Criosd ann an glòir *a*.

*t* 1 Eoin iii. 1. *u* Eph. i. 5; Gal. iv. 4, 5. *w* Eoin i. 12. *x* 2 Cor. v. 18; Taisb. iii. 12. *y* Gal. iv. 6. *z* Salm ciii. 13; Gnàth-Fhoc. xiv. 26; Mat. vi. 32. *a* Eabh. vi. 12; Rom. viii. 17.

*C.* 75. Ciod e naomhachadh?

*F.* Naomhachadh, is obair saor-ghràsa Dé e, leis am bheil iadsan a thaghadh le Dia roimh thoiseach an t-saoghail, chum a bhi naomh, anns a' bheatha so, trid oibreachadh cumhachdach a Spioraid *b*, a tha cur bàis agus aiseirigh Chriosd riutha *c*, air an ath-nuadhachadh anns an duine gu h-iomlan do réir ìomhaigh Dhé *d*, air bhi do shìol an aithreachais chum beatha, agus gach uile ghràs slàinteil eile, air a chur 'n an cridhibh *e*, agus na gràsan sin air am brosnuchadh, air am meudachadh, agus air an neartachadh *f*, air chor 's gu bheil iad ni 's mò agus ni 's mò a' bàsachadh do pheacadh, agus ag éirigh gu nuadhachd beatha *g*.

*b* Eph. i. 4; 1 Cor. vi. 11; 2 Tes. ii. 13. *c* Rom. vi. 4, 5, 6. *d* Eph. iv. 23, 24. *e* Gnìomh. xi. 18; 1 Eoin iii. 9; Iud. rann 20. Eabh. vi. 11, 12. *f* Eph. iii. 16, gu 19; Col. i. 10, 11. *g* Rom. vi. 4, 6, 14; Gal. v. 24.

*C.* 76. Ciod e aithreachas chum beatha?

*F.* Aithreachas a chum beatha is gràs slàinteil e *h*, air 'oibreachadh ann an cridhe a' pheacaich le Spiorad *i*, agus Focal Dé *k*, leis am bheil e o shealladh agus o mhothachadh, cha 'n e mhàin do chunnart *l*, a' pheacaidh, ach mar an ceudna do shalchar agus do uamharrachd a' pheacaidh *m*, agus air dha tròcair Dhé ann an Criosd dhoibh-san a ta 'n an aithreachain, a bhreithnachadh *n*, fo dhoilghios air son a' pheacaidhean *o*, agus a' toirt fuath dhoibh *p*, air chor as gu bheil e tionndadh uatha uile, gu Dia *q*, a' cur

roimhe agus a' dèanamh dìchill do ghnàth a bhi gluasad maille ris ann an uile shlighibh na nuadhùmhlachd *r*.

*h* 2 Tim. ii. 25. *i* Sech. xii. 10. *k* Gnìomh. xi. 18, 20, 21. *l* Esec. xviii. 28, 30, 32; Luc. xv. 17, 18; Hos. ii. 6, 7. *m* Esec. xxxvi. 31; Isa. xxx. 22. *n* Ioel ii. 12, 13. *o* Ier. xxxi. 18, 19. *p* 2 Cor. vii. 11. *q* Gnìomh. xxvi. 18; Esec. xiv. 6; 1 Rìgh viii. 47, 48. *r* Salm cxix. 6, 59, 128; Luc. i. 6; 2 Rìgh xxiii. 25.

*C.* 77. Ciod iad na nithe anns am bheil eadardhealachadh eadar fìreanachadh agus naomhachadh?

*F.* Ged nach feudar fìreanachadh agus naomhachadh bhi air an sgaradh idir o chéile *s*, gidheadh tha eadar-dhealachadh eatorra ann a' mheud 's gu bheil ann am fìreanachadh, Dia a' meas dhuinne fìreantachd Chriosd *t*; ann an naomhachadh tha a Spiorad a' cur gràis annainn, agus 'g ar dèanamh comasach bhi 'g a chur an gnìomh *u*; ann am fìreanachadh, tha 'm peacadh air a mhaitheadh *w*; ann an naomhachadh, tha 'm peacadh air a cheannsachadh *x*; tha fìreanachadh a' saoradh nan creidmheach uile, o fheirg dhìoghaltaich Dhé, agus sin gu h-iomlan, anns a' bheatha so, air chor 's nach tuit iad gu bràth fo bhinn-dìtidh *y*; ach ann an naomhachadh, cha 'n ionann e anns na h-uile dhaoinibh naomha *z*, cha mhò tha e iomlan ann an neach air bith 's a' bheatha so *a*, ach tha e a' fàs suas a chum foirfeachd *b*.

*s* 1 Cor. vi. 11, agus i. 30. *t* Rom. iv. 6, 8. *u* Esec. xxxvi. 27. *w* Rom. iii. 24, 25. *x* Rom. vi. 6, 14. *y* Rom. viii. 33, 34. *z* 1 Eoin ii. 12, 13, 14; Eabh. v. 12, 13, 14. *a* 1 Eoin i. 8, 10. *b* 2 Cor. vii. 1; Phil. iii. 12, 13, 14.

*C.* 78. Ciod e o 'm bheil neo-iomlanachd naomhachaidh anns na creidmhich a' teachd?

*F.* Tha neo-iomlanachd naomhachaidh anns na creidmhich a' teachd, o'fhuigheall a' pheacaidh, a tha fantuinn anns gach ball diubh, agus o shìor-mhiannachadh na feòla an aghaidh an Spioraid leis am bheil iad air an sàruchadh, agus le buairidhibh agus iad a' tuiteam ann an iomadh peacadh *c*, agus air am bacadh 'n an uile sheirbhis spioradail *d*, agus an oibre a 's fearr, neo-iomlan agus truaillidh am fianuis Dhé *e*.

*c* Rom. vii. 18, 23 ; Marc. xiv. 66, gu deireadh ; Gal. ii. 11, 12. *d* Eabh. xii. 1. *e* Isa. lxiv. 6 ; Ecsod. xxviii. 38.

*C.* 79. Nach feud fìor-chreidmhich tuiteam o staid nan gràs, do thaobh an neo-iomlanachd féin agus na h-iomadh buairidhean agus peacaidhean a ta breith orra ?

*F.* Do bhrìgh gràidh neo-chaochlaideich Dhé *f*, agus do bhrìgh 'òrduigh agus a cho-cheangail féin, a chum buan-mhaireannachd a thabhairt doibh *g*, agus do bhrìgh an aonaidh neo-sgarail ri Criosd *h*, a tha a ghnàth ag eadar-ghuidheadh air an son *i*, agus Spiorad agus sìol Dhé a' còmhnachadh annta *k*: cha 'n fheud fìor-chreidmhich tuiteam gu h-iomlan, no fòs gu crìochnach, o Staid nan gràs *l*; ach tha iad air an coimhead le cumhachd Dhé, trid creidimh chum slàinte *m*.

*f* Ier. xxxi. 3. *g* 2 Tim. ii. 19 ; Eabh. xiii. 20, 21 ; 2 Sam. xxiii. 5. *h* 1 Cor. i. 8, 9. *i* Eabh. vii. 25 ; Luc. xxii. 32. *k* 1 Eoin iii. 9, agus ii. 27. *l* Ier. xxxii. 40 Eoin x. 28. *m* 1 Phead. i. 5.

*C.* 80. Am feud fìor-chreidmhich a bhi gu neo-mhearachdach dearbhta, gu bheil iad ann an staid nan gràs, agus gu 'm buanaich iad ann a chum slàinte ?

*F.* Feudaidh iadsan a ta gu fìor a' creidsinn ann an Criosd, agus a tha dèanamh dìchill air gluasad ann an uile dheadh choguis 'n a làthair *n*, as eugmhais foillseachadh neo-ghnàthaichte air bith, tre chreidimh a shuidhicheadh air fìrinn geallana Dhé, agus trid an Spioraid 'g an dèanamh comasach air aithneachadh annta féin nan gràsa sin d' am bheil geallana na beatha air an dèanamh *o*, agus a' togail fianuis le 'n Spioradaibh gur iad clann Dhé iad *p*; a bhi gu neo-mhearachdach dearbhta, gu bheil iad ann an staid nan gràs, agus gu 'm buanaich iad ann, a chum slàinte *q*.

*n* Eoin. ii. 3. *o* 1 Cor. ii. 12 ; 1 Eoin iii. 14, 18, 19, 21, 24 ; 1 Eoin iv. 13, 16 ; Eabh. vi. 11, 12. *p* Rom. viii. 16. *q* 1 Eoin v. 13.

*C.* 81. Am bheil na fior-chreidmhich uile, aig gach uair, dearbhta, gu bheil iad 's a' cheart àm ann an staid nan gràs, agus gu 'm bi iad air an sàbhaladh ?

*F.* Do bhrìgh nach ann do cheart nàdur a' chreidimh, dearbh-bheachd air gràs agus slàinte *r*, feudaidh fìor-chreidmhich feitheamh fada, mu 'n ruig iad air *s*, agus an déigh dhoibh ruigheachd air, feudaidh e bhi air a lagachadh aca, agus stad bhi dol air, trid iomadh gnè thrioblaid, pheacaidhean, bhuairidhean, agus thréigsinne *t*: gidheadh cha 'n 'eil iad idir air am fàgail, gun a leithid do chòmhnadh, agus do làthaireachd Spioraid Dhé, 's a ni an coimhead o thuiteam ann am mi-dhòchas *u*.

*r* Eph. i. 13. *s* Isa. l. 10. *t* Salm lxxvii. 1–12 ; Dàn Shol. v. 2, 3, 6 ; Salm li. 8, 12 ; Salm xxxi. 22 ; Salm xxii. 1. *u* 1 Eoin iii. 9 ; Iob. xiii. 15 ; Salm lxxiii. 15 23 ; Salm liv. 7–10.

*C.* 82. Ciod an co-chomunn glòire a ta aig buill na h-Eaglais neo-fhaicsinneich ri Criosd ?

*F.* Tha 'n co-chomunn glòire a ta aig buill na h-Eaglais neo-fhaicsinneich ri Criosd, anns a' bheatha so *w*, agus air ball an déigh a' bhàis *x*, agus fadheòidh air a dhèanamh iomlan anns an aiseirigh, agus aig là a' bhreitheanais *y*.

*w* 2 Cor. iii. 18. *x* Luc. xxiii. 43. *y* 1 Tes. iv. 17.

*C.* 83. Ciod an co-chomunn glòire ri Criosd, a tha buill na h-Eaglais neo-fhaicsinneich a' mealtuinn anns a' bheatha so?

*F.* Tha ceud thoradh na glòire, maille ri Criosd, air a cho-pàirteachadh ri buill na h-Eaglais neo-fhaicsinneich, 's a' bheatha so, mar a tha iad 'n am buill dhasan, an Ceann; agus mar sin annsan tha còir ac' air a' ghlòir sin a tha esan a' làn-shealbhachadh *z*; agus mar chomhara daighnichte air sin, tha mothachadh aca do ghràdh Dhé *a*, tha sìochaint coguis aca, aoibhneas anns an Spiorad Naomh, agus dòchas glòire *b*: mar air an làimh eile, do na h-aingidh, tha mothachadh air fearg dhìoghaltaich Dhé, uamhas coguis, agus dùil uamhasach ri breitheanas, aca-sa 'n an tòiseachadh air am piantaibh a' dh'fhuilingeas iad an déigh am bàis *c*.

*z* Eph. ii. 5, 6. *a* Rom. v. 5; 2 Cor. i. 22. *b* Rom. v. 1, 2, agus xiv. 17. *c* Gen. iv. 13; Mat. xxvii. 4; Eabh. x. 27; Rom. ii. 9; Marc. ix. 44.

*C.* 84. Am faigh na h-uile dhaoine am bàs?

*F.* Air do 'n bhàs bhi air a bhagradh, mar luigheachd a' pheacaidh *d*, tha e air 'òrduchadh do na h-uile dhaoinibh aon uair am bàs fhaghail *e*, air son gu 'n do pheacaich iad uile *f*.

*d* Rom. vi. 23. *e* Eabh. ix. 27. *f* Rom. v. 12.

*C.* 85. Air do 'n bhàs, bhi 'n a luigheachd do 'n pheacadh, c'ar son nach 'eil na fìreanaich air an teasairginn o 'n bhàs, do bhrìgh gu bheil am peacaidhean-sa uile air am maitheadh dhoibh ann an Criosd?

*F.* Bithidh na fìreanaich air an teasairginn o 'n bhàs féin 's an là dheireannach; agus eadhon anns a' bhàs, tha iad air an teasairginn o a ghath, agus o a mhallachadh *g*; air chor 's ged tha iad a' faghail a' bhàis, gidheadh, 's ann o ghràdh Dhé a tha sin *h*, a chum an saoradh gu h-iomlan, o pheacadh, agus o thruaighe *i*, agus gu an dèanamh comasach air tuilleadh co-chomuinn bhi aca ri Criosd ann an glòir, air am bheil iad an sin a' tòiseachadh *k*.

*g* 1 Cor. xv. 26, 55, 56, 57; Eabh. ii. 15. *h* Isa. lvii. 1, 2; 2 Rìgh. xxii. 20. *i* Taisb. xiv. 13; Eph. v. 27. *k* Luc. xxiii. 43; Phil. i. 23.

*C.* 86. Ciod an co-chomunn glòire ri Criosd, a tha buill na h-Eaglais neo-fhaicsinneich, a' mealtuinn air ball an déigh bàis?

*F.* 'Se 'n co-chomunn glòire maille ri Criosd a tha buill na h-Eaglais neo-fhaicsinneich a' mealtuinn air ball an déigh am bàis, gu bheil an anama, an sin, air an dèanamh foirfe ann an naombhachd *l*, agus air an gabhail a steach do na nèamhaibh a 's àirde *m*, far am bheil iad a' faicinn gnùis Dhé ann an solus agus ann an glòir *n*, a' feitheamh ri làn-shaoradh an cuirp *o*, a ta 's a' bhàs féin gnàth-cheangailte ri Criosd *p*, agus a' gabhail tàimh 'n an uaighibh, mar ann an leapaichibh *q*, gus am bi iad anns an là dheireannach air an cur a rìs ri 'n anamaibh *r*; ach 's ann a bhios anama nan aingidh 'n am bàs, air an tilgeadh do Ifrinn, anns am fan iad ann am piantaibh agus ann an dorchadas iomallach, mar ann am

prìosanaibh, gu aiseirigh agus breitheanas an là mhòir *s*.

*l* Eabh. xii. 23. *m* 2 Cor. v. 1, 6, 8; Phil. i. 23; Gnìomh. iii. 24, agus Eph. iv. 10. *n* 1 Eoin iii. 2; 1 Cor. xiii. 12. *o* Rom. viii. 23; Salm. xvi. 9. *p* 1 Teś. iv. 14. *q* Isa. lvii. 2. *r* Iob. xix. 26, 27. *s* Luc. xvi. 23 24; Gnìomh. i. 25; Iud. rann 6, 7.

*C.* 87. Ciod is còir dhuinn a chreidsinn mu 'n aiseirigh?

*F.* 'S còir dhuinn a chreidsinn gu 'm bi anns an là dheireannach aiseirigh choitchionn nam marbh, araon do na fìreanaibh agus na neo-fhìreanaibh *t*, an uair a bhios iadsan a gheibhear beò aig an àm sin air an caochladh ann am mionaid, agus an sin air do chuirp cheudna nam marbh a chuireadh 's an uaigh, bhi air an cur a rìs ri 'n anamaibh gu bràth, bithidh iad air an dùsgadh as an uaighibh le cumhachd Chriosd *u*, bithidh cuirp nam fìrean, le cumhachd Chriosd, agus trid éifeachd 'aiseirigh-san mar an ceudna air an dùsgadh, ann an cumhachd, agus bithidh iad 'n an cuirp spioradail neo-thruaillidh, agus air an dèanamh cosmhuil r' a chorp glòrmhorsan *w*, agus bithidh cuirp nan aingidh air an dùsgadh ann an eas-onoir, leis-san mar Bhreitheamh air an do chuireadh corruich *x*.

*t* Gnìomh. xxiv. 15. *u* 1 Cor. xv. 51–53; 1 Tes. iv. 15–17; Eoin v. 28, 29. *w* 1 Cor. xv. 21, 22, 23, 42, 43, 44; Phil. iii. 21. *x* Eoin v. 27, 28, 29; Mat. xxv. 33.

*C.* 88. Ciod a thàrlas air ball an déigh na h-aiseirigh?

*F.* Air ball an déigh na h-aiseirigh, tàrlaidh Breitheanas coitchionn agus deireannach Ainglean

agus dhaoine *y*, ni nach fiosrach duine air bith, air an là, no air an uair; a chum gu dèanadh na h-uile dhaoine faire agus ùrnuigh, agus gu 'm biodh iad ullamh do ghnàth, fa choinneamh teachd an Tighearna *z*.

*y* 2 Phead. ii. 4; Iud. rann 6, 7, 14, 15; Mat. xxv. 46. *z* Mat. xxiv. 36, 42, 44; Luc. xxi. 35, 36.

*C.* 89. Ciod a nithear ris na h-aingidh aig là a' bhreitheanais?

*F.* Aig là a' bhreitheanais, cuirear na h-aingidh air làimh chlì Chriosd *a*, agus an lorg air dearbhadh soilleir, agus làn-mhothachadh an coguisean féin *b*, bithidh breth uamhasach, ach gidheadh breth cheart an dìtidh, air a tabhairt a mach 'n an aghaidh *c*, agus 'n a lorg sin, bithidh iad air an tilgeadh a mach o làthair fhàbhorach Dhé, agus o' n cho-chomunn ghlòrmhor sin ri Criosd, r' a naomhaibh, agus r' a Ainglibh naomha uile, gu h-Ifrinn, chum gu bi dìoghaltas air a dhèanamh orra, le piantaibh cuirp agus anama nach feudar a chur an céill, maille ris an Diabhul agus 'ainglibh gu sìorruidh *d*.

Mat. xxv. 33. *b* Rom. ii. 15, 16. *c* Mat. xxv. 41–43. *d* Luc. xvi. 26; 2 Tes. i. 8, 9.

*C.* 90. Ciod a nithear ris na fìreanaibh aig là a' bhreitheanais?

*F.* Aig là a' bhreitheanais, air do na fìreanaibh bhi air an glacadh suas, a dh' ionnsuidh Chriosd anns na neulaibh *e*, suidhichear iad air a làimh dheis, agus air dhoibh an sin bhi air an aithneachadh, agus air an an làn-shaoradh gu folluiseach *f*, bithidh iad a' tabhairt breith maille ris, air na h-Ainglibh, agus air na daoinibh ris an do chuireadh

cùl *g*, agus air an gabhail a steach gu nèamh *h*, far am bi iad saor gu h-iomlan, agus am feasd, o gach uile pheacadh agus truaighe *i*, air an lìonadh le h-aoibhneas, nach fheudar a smuaineachadh *k*, air an dèanamh iomlan, naomh, agus sona, 'n an corpaibh 's 'n an anamaibh araon, ann an co-chomunn nan naomh, agus nan naomh-Aingeal, nach feudar 'àir-eamh *l*, ach gu h-àraid a bhi gu neo-mheadhonach, a' faicinn agus a mealtuinn Dhé an Athar, agus ar Tighearn Iosa Criosd, agus an Spioraid Naoimh, gu sìorruidh suthain *m*, agus is e so an co-chomunn, farsuinn agus iomlan, a mhealas buill na h-Eaglais neo-fhaicsinneich, maille ri Criosd ann an glòir anns an aiseirigh, aig là a' bhreitheanais.

*e* 1 Tes. iv. 17. *f* Mat. xxv. 33 ; Mat. x. 32. *g* 1 Cor. vi. 2, 3. *h* Mat. xxv. 34, 46. *i* Eph. v. 27 ; Taisb. xiv. 13. *k* Salm xvi. 11. *l* Eabh. xii. 22, 23. *m* 1 Eoin iii. 2 ; 1 Cor. xiii. 12 ; 1 Tes. iv. 17, 18.

---

*Air dhuinn fhaicinn, ciod a tha 'n Sgrìobtuir, gu h-àraid a' teagasg dhuinn a chreidsinn mu Dhia, tha nis againn r' a thabhairt fainear, ciod a tha iad ag iarruidh mar dhleasdanas air an duine.*

C. 91. *Ciod an dleasdanas a tha Dia ag iarruidh air an duine ?*

*F.* 'S e 'n dleasdanas a tha Dia ag iarruidh air an duine, ùmhlachd d' a thoil fhoillsichte *n*.

*n* Rom. xii. 1, 2 ; Mic. vi. 8 ; 1 Sam. xv. 22.

C. 92. Ciod an riaghailt ùmhlachd a thug Dia do 'n duine air tùs ?

*F.* B' e lagh nam modhanna an riaghailt ùmhlachd a dh' fhoillsich Dia do Adhamh ann an staid na neo-chiontachd, agus do 'n chinne dhaoine uile ann-san, agus a thuilleadh air sin àithne shònruichte, gun ni itheadh do mheas na craoibh eòlais mhaith àgus uilc *o*.

*o* Gen. i. 26, 27; Rom. ii. 14, 15; Rom. x. 5; Gen. ii. 17.

*C.* 93. Ciod e Lagh nam modhanna?

*F.* 'S e Lagh nam modhanna taisbeanadh toil Dhé do 'n chinne-dhaoine, gu bhi a' stiùradh agus a' ceangal gach aon neach ri co-choslas agus ùmhlachd iomlan agus shìor-bhuan, 'n a phearsa féin air leth dha-sa, ann an gleus agus gnè an duine gu h-iomlan, eadar anam agus chorp *p*, agus ann an coimhlionadh uile dhleasdanasa na naomhachd sin, agus na fìreantachd, a dhlighear do Dhia agus do dhuine *q*, Dia a' gealltuinn beatha, an lorg a choimhlionaidh, agus a' bagradh a' bhàis an lorg a bhrisidh *r*.

*p*. Deut. v. 1, 2, 3, 31, 33; Luc. x. 26, 27; Gal. iii. 10; 1 Tes. v. 23. *q* Luc. i. 75; Gnìomh. xxiv. 16. *r* Rom. x. 5; Gal. iii. 10, 12.

*C.* 94. Am bheil feum 's am bith ann an lagh nam modhanna, do 'n duine, o thuiteam ar ceud sinnsear?

*F.* Ged nach feud duine air bith, o thuiteam ar ceud sinnsear, ruigsinn air fìreantachd agus beatha, trid lagh nam modhanna *s*, gidheadh is mòr 'fheum, do na h-uile dhaoinibh gu coitchionn, agus mar an ceudna gu sònruichte, araon do na daoinibh nach 'eil air an ath-ghineamhuinn agus do na daoinibh a ta air an ath-ghineamhuinn *t*.

Rom. viii. 3; Gal. ii. 16; 1 Tim. i. 8.

*C.* 95. Ciod am feum a ta ann an lagh nam modhanna do na h-uile dhaoinibh?

*F.* Tha feum ann an lagh nam modhanna do na h-uile dhaoinibh, a chum fios a thoirt dhoibh air nàdur agus toil naomha Dhé *u*, air an dleasdanas féin, a' cur ceangail orra, gluasad d' a réir *w*, a chum am fàgail ris, annta féin, mu thimchioll am michomas féin air an lagh a choimhead, agus mu thruaillidheachd pheacach an nàduir féin 'n an cridhe agus 'n an caithe-beatha *x*; chum an irioslachadh trid mothachaidh am peacaidhean, agus an truaighe *y*, agus d' a thaobh so, chum an cuideachadh gu sealladh ni 's soilleire air an fheum a ta aca air Criosd *z*, agus air iomlanachd na h-ùmhlachd a thug esan 'n an àit *a*.

*u* Lebh. xi. 44, 45; Lebh. xx. 7, 8; Rom. vii. 12: Micah vi. 8; Seum. ii. 10, 11; *x* Salm xix. 11, 12; Rom. iii. 20; Rom. vii. 7. *y* Rom. iii. 9, 23. *z* Gal. iii. 21, 22. *a* Rom. x. 4.

*C.* 96. Ciod am feum sònruichte a ta ann an lagh nam modhanna do na daoinibh nach 'eil air an ath-ghineamhuinn?

*F.* Tha feum ann an lagh nam modhanna, do na daoinibh nach 'eil air an ath-ghineamhuinn, chum an coguisean a dhùsgadh, gu teicheadh o 'n fheirg ri teachd *b*, agus a chum an iomain gu Criosd *c*, no, ma bhuanaicheas iad ann an staid agus ann an slighe pheacaich, am fàgail gun lethsgeul *d*, agus fuidh mhallachadh *e*.

*b* 1 Tim. i. 9, 10. *c* Gal. iii. 24. *d* Rom. i. 20. air a choimeas ri Rom. ii. 15. *e* Gal. iii. 10.

*C.* 97. Ciod am feum sònruichte a tha ann an lagh nam modhanna, do na daoinibh a tha air an ath-ghineamhuinn?

*F.* Ged tha na daoine tha air an ath ghineamhuinn agus a tha creidsinn ann an Criosd, air an saoradh o lagh nam modhanna, mar is co-cheangal nan oibre e *f*, air chor 's d' a thaobh-sa nach 'eil iad air an fìreanachadh *g*, no air am fàgail fuidh bhinn dìtidh *h*, gidheadh a thuilleadh air gach feum coitchionn a ta ann, a bhuineas dhoibh-san, mar do dhaoinibh eile, tha feum sònruichte ann, gu bhi a' taisbeanadh dhoibh meud nan comain a chuir Criosd orra, air son a choimhlionaidh féin air an lagh, agus a mhallachd fhulang 'n an àite-sa, agus a chum am maith-sa *i*; agus d' a thrid so, gu 'm brosnuchadh gu tuilleadh buidheachais *k*, agus gu sin a chur an céill, le 'n tuilleadh cùraim mu iad féin a chumadh ris an lagh mar riaghailt an ùmhlachd *l*.

*f* Rom. vi. 14, agus vii. 4, 6; Gal. iv. 4, 5. *g* Rom. iii. 20. *h* Gal. v. 23; Rom. viii. 1. *i* Rom. vii. 24, 25; Gal. iii. 13, 14; Rom. viii. 3, 4. *k* Luc. i. 68, 69, 74, 75; Col. i. 12–14. *l* Rom. vii. 22, agus xii. 2; Tit. ii. 11–14.

*C.* 98. C' àit am bheil lagh nam modhanna air a chur sìos gu h-aithghearr, iomlan?

*F.* Tha lagh nam modhanna air a chur sìos gu h-aithghearr, iomlan, anns na deich àitheantaibh, a thugadh seachad le guth Dhé air Sliabh Shinai, agus a sgrìobhadh leis, air dà chlàr chloiche *m*; agus tha iad air an cur sìos anns an fhicheadamh Caibideil do leabhar Ecsodus. Tha ar dleasdanas do Dhia air a chur sìos anns a' cheud cheithir do na h-àitheantaibh ar dleasdanas do dhaoinibh, anns na sè àitheantaibh mu dheireadh *n*.

*m* Deut. x. 4; Ecsod. xxxiv. 1–4, 28. *n* Mat. xxii. 37–40.

*C.* 99. Ciod na riaghailtean a ta r' an toirt fainear a chum nan deich àitheantan a thuigsinn gu ceart?

*F.* A chum gu tuigteadh na deich àitheantan gu ceart, tha na riaghailtean so a leanas r' an toirt fainear, eadhon,

I. Gu bheil an Lagh iomlan, agus a' ceangal gach aoin neach gu làn co-choslas anns an duine gu h-iomlan ri fìreantachd nan àitheantan, agus gu h-ùmhlachd iomlan a thoirt da gu bràth do bhrìgh 's gu bheil e ag iarruidh na foirfeachd a 's àirde, anns gach uile dhleasdanas, agus a' toirmeasg gach ceum a 's lugha do gach uile pheacadh *o*.

*o* Salm xix. 7; Seum. ii. 10; Mat. v. 21. gu dheireadh

II. Gu bheil e Spioradail, agus mar sin a' ruigsinn na tuigse, na toile, nan aignidhean, agus air uile chumhachdaibh eile an anama, co mhaith agus air briathraibh, oibribh, agus gnìomharaibh *p*.

*p* Rom. vii. 14; Deut. vi. 5. air a choimeas ri Mat. xxii. 37, 38, 39; Mat. v. 21, 22, 27, 28, 36, gu dheireadh.

III. Gu bheil an t-aon ni ceudna, ann an seadh fa leth, air iarruidh no air a thoirmeasg ann an tuilleadh àitheanta na h-aon *q*.

*q* Col. iii. 5; Amos viii. 5; Gnàth-Fhoc. i. 19; 1 Tim. vi. 10.

IV. Do bhrìgh, far am bheil dleasdanas air bith air 'àithneadh, gu bheil am peacadh a ta an aghaidh sin air a thoirmeasg *r*; agus far am bheil peacadh air a thoirmeasg, gu bheil an dleasdanas a ta an

aghaidh sin air 'àithneadh *s*: Mar sin, far am bheil gealladh air a cheangal ri h-àithne, tha 'm bagradh a ta an aghaidh sin fillte ann *t*; agus far am bheil bagradh air a cheangal ri àithne, tha 'n gealladh a ta an aghaidh sin fillte ann *u*.

*r* Isa. lviii. 13; Deut. vi. 13, air a choimeas ri Mat. iv. 9, 10; Mat. v. 21, gu ruig 25; Eph. iv. 28. *t* Ecsod. xx. 12, le Gnàth-Fhoc. xxx. 17. *u* Ier. xviii. 7, 8; Ecsod. xx. 7, air a choimeas ri Salm xv. 1, 4, 5, agus Salm xxiv. 54.

V. An ni tha Dia a' toirmeasg, cha chòir a dhèanamh uair air bith *w*: an ni a tha e ag àithneadh, is e ar dleasdanas do ghnàth e *x*, agus gidheadh cha chòir gach aon dleasdanas air leth a dhèanamh gach aon uair *y*.

*w* Iob xiii. 7, 8; Rom. iii. 8; Iob xxxvi. 21; Eabh xi. 25. *x* Deut. iv. 8, 9. *y* Mat. xii. 7.

VI. Fuidh aon pheacadh, no aon dleasdanas, tha na h-uile peacadh no dleasdanas d' a leithid ceudna air a thoirmeasg no air iarruidh, maille ri 'n uile aobharaibh, mheadhonaibh, chion-fàth, choslasaibh, agus gach uile bhrosnuchadh chuca *z*.

*z* Mat. v. 21, 22, 27, 28; Mat. xv. 4–6; Eabh. x. 24, 25; 1 Tes. v. 22; Iud. 23; Gal. v. 26; Col iii. 21.

VII. An ni a ta air a thoirmeasg, no air 'àithneadh dhuinn féin, gu bheil e mar fhiachaibh oirnn ar dìchioll a dhèanamh do réir ar n-inbhe, chum e bhi air a sheachnadh, no air a choimhlionadh le daoinibh eile, do réir dhleasdanas an inbhe-san *a*.

*a* Ecsod. xx. 10; Lebh. xix. 17; Gen. xviii. 19. Ios. xxiv. 15; Deut. vi. 6. 7.

VI. Anns an ni a ta air 'àithneadh do dhaoinibh

eile, tha e mar fhiachaibh oirnne do réir ar n-inbhe féin, agus ar gairme, còmhnadh a dhèanamh leo *b*, agus aire thabhairt nach bi comunn againn ri daoinibh eile, anns an ni a ta air a thoirmeasg dhoibh *c*.

*b* 2 Cor. i. 24. *c* 1 Tim. v. 22 ; Eph. v. 11.

*C.* 100. Ciod na nithe àraid a th' againn ri thabhairt fainear anns na deich àitheantaibh ?

*F.* Tha againn ri thabhairt fainear anns na deich àitheantaibh an roimh-ràdh, brìgh nan àitheanta féin, agus na h-aobhairean air leth a tha ceangailte ri cuid dhiubh, a chum an sparradh oirnn ni 's mò.

*C.* 101. Ciod is roimh-ràdh do na deich àitheantaibh ?

*F.* Tha roimh-ràdh nan deich àitheanta, air a chur sìos anns na briathraibh so, *Is mise an Tighearna do Dhia, a thug a mach thu á tìr na h-Eiphit, á tigh na daorsa d*, Anns am bheil Dia a' foillseachadh, 'àrd-thighearnais féin, mar an Tì is e Iehobhah, an Dia bith-bhuan neo-chaochlaideach, agus uilechumhachdach *e*, aig am bheil a bhith ann féin, agus uaithe féin *f*, agus a' toirt bith, d' a uile bhriathraibh *g*, agus 'oibribh *h*, agus gur Dia ann an cocheangal e, mar ri h-Israel o shean, mar an ceudna r' a phobull uile *i*, Neach mar a thug e iad as am braighdeanas 's an Eiphit, is amhluidh, a tha e 'g ar fuasgladh o ar daorsa spioradail *k*, agus uime sin, gu bheil e mar fhiachaibh oirnne, esan a mhàin a ghabhail mar ar Dia, agus uile 'àitheanta-san a choimhead *l*.

*d* Ecsod. xx. 2. *e* Isa. xliv. 6. *f* Ecsod. iii. 14. Ecsod. vi. 3. *h* Gnìomh. xvii. 24, 28. *i* Gen. xvii. 7, le Rom. iii. 39. *k* Luc. i. 74, 75. *l* 1 Phead. i. 15–18 ; Lebh. xviii. 30, agus xix 37.

*C.* 102. Ciod is suim, do na ceithir àitheantaibh 's am bheil ar dleasdanas do Dhia air a chur sìos?

*F.* 'S e suim nan ceithir àitheantan, anns am bheil ar dleasdanas do Dhia air a chur sìos, an Tighearn ar Dia a ghràdhachadh, le 'r n-uile chridhe, agus le 'r n-uile anam, le 'r n-uile neart, agus le 'r n-uil' inntinn *m*.

*m* Luc. x. 27.

*C.* 103. Ciod i a' cheud Aithne?

*F.* 'S i a' cheud àithne, Na biodh dée 's am bith eile agad a' m' làthair-sa *n*

*n* Ecsod. xx. 3.

*C.* 104. Ciod iad na dleasdanais a ta air an iarruidh 's a' cheud àithne?

*F.* 'S iad na dleasdanais a ta air an iarruidh 's a cheud àithne, 'aithneachadh agus 'aideachadh, gur e Dia a mhàin am fìor Dhia, agus ar Dia-ne *o*, agus aoradh agus glòir a thoirt da d' a réir sin *p*; le bhi smuaineachadh *q*, agus a' beachdachadh air *r*, 'g a chuimhneachadh *s*, mòr-mheas a bhi againn air *t*, 'g a onorachadh *u*, géill agus urram a thoirt da *w*, 'g a roghnachadh *x*, 'g a ghràdhachadh *y*, 'g a mhiannachadh *z*, eagal-san a bhi oirnn *a*, a bhi creidsinn ann *b*, ag earbsadh as *c*, a' cur dòchais ann *d*, a' gabhail tlachd dheth *e*, a' dèanamh gàirdeachais ann *f*, a bhi eudmhor air a shon *g*, a' gairm air, a' tabhairt da gach uile mholadh agus bhuidheachais *h*, agus a' strìochdadh leis gach uil' ùmhlachd agus irioslachd dha, anns an duine gu h-iomlan *i*; le bhi cùramach air a thoileachadh anns na h-uile nithibh *k*, agus fuidh dhoilghios an uair a mhithoilichear e ann an ni air bith *l*, agus le bhi gluasad gu h-iriosal maille ris *m*.

*o* 1 Eachd. xxviii. 9; Deut. xxvi. 17; Isa. xliii. 10; Ier. xiv. 22. *p* Salm xcv. 6, 7; Mat. iv. 10; Salm xxix. 2. *q* Mal. iii. 16. *r* Salm xliii. 6. *s* Ecles. xii. 1. *t* Salm lxxi. 19. *u* Mal. i. 6. *w* Isa. xlv. 23. *x* Ios. xxiv. 15, 22. *y* Deut. vi. 5. *z* Salm lxxiii. 25. *a* Isa. viii. 13. *b* Ecsod. xiv. 36. *c* Isa. xxvi. 4. *d* Salm cxxx. 7. *e* Salm xxxvii. 4. *f* Salm xxxii. 11. *g* Rom. xii. 11. air a choimeas ri Aireamh xxv. 11. *h* Phil. iv. 6. *i* Ier. vii. 23; Seum. iv. 7. *k* 1 Eoin iii. 22. *l* Ier. xxxi. 18; Salm cxix. 136. *m* Mic. vi. 8.

*C*. 105. Ciod iad na peacaidhean a tha air an toirmeasg 's a' cheud àithne?

*F*. 'S iad na peacaidhean a tha air an toirmeasg 's a' cheud àithne, Dia-àicheadh, no gun Dia bhi againn *n*, Iodhol-aoradh a thaobh tuilleadh Dhée thar a h-aon, no aon dia eile maille ris an Dia-fhìor, no 'n a àite, a bhi againn, no bhi ag aoradh dha *o*: gun esan a bhi againn, agus a làn-aideachadh mar Dhia agus mar ar Dia-ne *p*; neo-chùram mu aon ni a dhlighear dha-san a ta air 'iarruidh 's an àithne so, no sin a leigeadh dhinn *q*; aineolas *r*, dì-chuimhne *s*, mi-bhreithneachadh *t*, baraile mearachdach *u*, smuaintean neo-iomchuidh agus aingidh air *w*; sgrùdadh dàna air a nithibh dìomhair *x*; gach mi-naomhachadh *y*, gach fuath air Dia *z*, féin ghràdh *a*, féin-iarruidh *b*; agus gach gnè eile do shocruchadh-inntinn, toile, no mianna, air nithibh eile, gu neo-chneasda, agus gu neo-chuimseach, agus an togail dheth-san, gu h-uile, no ann an cuid *c*: baoth-chreidimh dìomhain *d*, ana-creidimh *e*, saobh-chreidimh *f*, mi-chreidimh *g*, mi-earbsa *h*, mi-dhòchas *i*, do-smachdaidheachd *k*, dì-mhothachadh fuidh bhreitheanas *l*, cruas-cridhe *m*, àrdan *n*, an-dànadas *o*, suaimhneas feòlmhor *p*, a bhi buaireadh Dhé *q*, a' dèanamh feum do mheadhonaibh neo-laghail *r*, agus

ag earbsadh à meadhonaibh laghail *s*, sàimh agus aoibhneas feòlmhor *t*, eud truaillidh, dall agus eucéillidh, meadh-bhlàs *w*, marbhantachd ann an nithibh Dhé *x*, a bhi 'g ar dèanamh féin 'n ar coigrich do Dhia, agus a' tuiteam air ar n-ais uaithe *y*, a' dèanamh ùrnuigh ri naomhaibh, ri ainglibh, no ri creutairibh air bith eile, no tabhairt aoraidh gu cràbhach dhoibh *z*; gach uile cho-cheangal ris an Diabhul, no dol ann an comhairle ris *a*, agus éisdeachd ris na chuireas e 'n ar n-aire *b*; a bhi dèanamh dhaoine 'n an tighearnaibh air ar creidimh, agus air ar coguisibh *c*; a' dèanamh tailceis agus dìmeas air Dia, agus air 'àitheantaibh *d*, a' seasamh an aghaidh, agus a' cur doilgheis air a Spiorad *e*; aineolas agus mi-fhoighidinn r' a fhreasdalaibh; bhi a' cur as a leth-sa gu h-amaideach nan olc tha e a' toirt oirnn *f*; a toirt cliù aoin mhaith a ta annainn, a tha againn, no a dh'fheudas sinn a dhèanamh do dheadh shanas *g*, do iodholaibh *h*, dhuinn féin *i*, no do chreutair air bith eile *k*.

*n* Salm xiv. 1; Eph. ii. 12. *o* Ier. ii. 27, 28, air a choimeas ri 1 Tes. i. 9. *p* Salm lxxxi. 11. *q* Isa. xliii. 22–24. *r* Ier. iv. 22; Hos. iv. 1, 6. *s* Jer. ii. 32. *t* Gnìomh. xvii. 23, 29. *u* Isa. xl. 18. *w* Salm l. 21. *x* Deut. xxix. 29. *y* Tit. i. 16; Eabh. xii. 16. *z* Rom. i. 30. *a* 2 Tim. iii. 2. *b* Philip. ii. 21. *c* 1 Eoin ii. 15, 16; 1 Sam. ii. 29; Col. iii. 2, 5. *d* 1 Eoin iv. 1. *e* Eabh. iii. 12. *f* Gal. v. 20; Tit. iii. 10. *g* Gnìomh. xxvi. 9. *h* Salm lxxviii. 22. *i* Gen. iv. 13. *k* Ier. v. 3. *l* Isa. xlii. 25. *m* Rom. ii. 5. *n* Ier. xiii. 15. *o* Salm xix. 13. *p* Seph. i. 12. *q* Mat. iv. 7. *r* Rom. iii. 8. *s* Ier. xvii 5. *t* 2 Tim. ii. 4. *u* Gal. iv. 17; Eoin. xvi. 2; Rom. x. 2; Luc. ix. 54, 55. *w* Taisb. iii. 16. *x* Taisb iii. 1. *y* Esec. xiv. 5; Isa. i. 4, 5. *z* Rom. x. 13, 14; Hos. iv. 12; Gnìomh. x. 25, 26; Taisb. xix. 10; Mat. iv. 10; Col. ii. 18; Rom 25. *a* Lebh. xx. 6; 1 Sam. xxviii. 7, 11,

air a choimeas ri 1 Chron. x. 13, 14. *b* Gnìomh. v 3 *c* 2 Cor. i. 24; Mat. xxiii. 9. *d* Deut. xxxii. 15; 2 Sam. xii. 9; Gnàth-Fhoc. xiii. 13. *e* Gnìomh. vii. 51; Eph. iv. 30. *f* Salm lxxiii. 2, 3, 13, 14, 15, 22; Iob i. 22. *g* 1 Sam. vi. 7–9. *h* Dan. v. 23. *i*. Deut. viii. 17; Dan. iv. 30. *k* Eabh. i. 16.

*C.* 106. Ciod a tha gu h-àraid air a theagasg dhuinn leis na briathraibh sin s' a' cheud àithne, eadhon, *A' m' làthair-sa?*

*F.* Tha na briathra so 's a' cheud àithne, *A' m' làthair-sa;* a' teagasg dhuinn, gu bheil Dia a chì na h-uile nithe, a tabhairt aire àraid do 'n pheacadh so, eadhon Dia air bith eile a bhi againn; agus gu bheil e ro dhiombach dheth; chum mar so gu 'm biodh iad 'n an argumainte gu 'r cumail o 'n pheacadh so, agus 'g a an-tromachadh mar bhrosnuchadh ro mhi-nàrach *l*, agus mar an ceudna, chum a thoirt oirnn bhi a' dèanamh, mar 'n a fhianuis-sa, gach aon ni a nithear leinn 'n a sheirbhis *m*.

*l* Esec. viii. 5. g' a dheireadh; Salm xliv. 20, 21. *m* 1 Eachd. xxviii. 9.

*C.* 197. Ciod i an dara Aithne?

*F.* 'S i 'n dara àithne, Na dèan dhuit féin dealbh snaidhte, no coslas 's am bith a dh' aon ni a ta 's na nèamhaibh shuas, no air an talamh shìos, no 's na h-uisgeachaibh fuidh 'n talamh; Na crom thu féin sìos doibh, agus na dèan seirbhis doibh: oir mise an Tighearna do Dhia, is Dia eudmhor mi, a' leantuinn aingidheachd nan aithrichean air a' chloinn, air an treas, agus air a' cheathramh ginealach dhiubh-san a dh'fhuathaicheas mi; agus a' nochdadh tròcair do mhìltibh dhiubhsan a ghràdhaicheas mi, agus a chomhideas m' àitheantan *n*.

*n* Ecsod. xx. 4–6.

*C.* 108. Ciod iad na dleasdanais, a ta air an iarruidh 's an dara àithne?

*F.* 'S iad na dleasdanais a tha air an iarruidh 's an dara h-àithne, a bhi tabhairt fainear gach uil' aoradh cràbhach agus òrduighean a dh' òrduich Dia 'n a fhocal, an gabhail agus an cumail, agus an coimhead gu fior-ghlan, agus gu h-iomlan *o*; gu h-àraid, ùrnuigh agus buidheachas, ann an ainm Chriosd *p*, leughadh, searmonachadh, agus éisdeachd an fhocail *q*, frithealadh, agus gabhail nan Sàcramaintean *r*, riaghailt Eaglais, agus reachd smachdachaidh innte *s*; trasgadh cràbhach *v*, mionnachadh air ainm Dhé *w*, agus bòideachadh dha *x*: mar an ceudna, bhi diombach ris gach uil' aoradh mealltach, a' gabhail gràin deth, agus a' cur 'n a aghaidh *y*; agus do réir inbhe agus gairme gach aoin neach, gu chur so as, agus fòs uile chomharan cuimhnuichte an Iodhoil-aoraidh *z*.

*o* Deut. xxxii. 46, 47; Mat. xxviii. 20; Gnìomh. ii. 42. 1 Tim. vi. 13, 14. *p* Phil. iv. 6; Eph. v. 20. *q* Deut. xvii. 18, 19; Gnìomh. xv. 21; 2 Tim. iv. 2; Seum. i. 21, 22; Gnìomh. x. 33. *r* Mat. xxviii. 19; 1 Cor. xi. 23, gu ruig 30. *s* Mat. xviii. 15, 16, 17; Mat. xvi. 19; 1 Cor. v. caib. agus xii. 28. *t* Eph. iv. 11, 12; 1 Tim. v. 17, 18; 1 Cor. ix. 7–15. *v* Ioel. ii. 12, 13; 1 Cor. vii. 5. *w* Deut. vi. 13. *x* Isa. xix. 21; Salm lxxvi. 11. *y* Gnìomh. xvii. 16, 17; Salm xvi. 4. *z* Deut. vii. 5; Isa. xxx. 22.

*C.* 109. Ciod na peacaidhean a tha air an toirmeasg s an dara h-àithne?

*F.* 'S iad na peacaidhean a tha air an toirmeasg 's an dara h-àithne a bhi idir a' dealbhadh *a*, a' comhairleachadh *b*, ag àithneadh *c*, a' gnàthachadh *d*, agus air mhodh air bith ag aontachadh ri aon aoradh

cràbhach air bith nach d' òrduicheadh le Dia féin *e*, bhi a' fulang creidimh mearachdach *f*, bhi a' dealbhadh aoin ni mar shamhladh air Dia, air na trì pearsannaibh uile, no air aon phearsa dhiubh, 's an taobh stigh 'n ar n-inntinn, no 's an taobh muigh le gnè air bith do dhealbh, no do chosamhlachd creutair air bith *g*; gach uil' aoradh dha *h*, no do Dhia le a leitheid sin, no da thrid *i*; samhladh air bith air déibh bréige a dhèanamh *k*, agus gach uil' aoradh dhoibh *l*, gach uile chumadaireachd saobh-chràbhach *m*, a' truailleadh aoraidh Dhé *n*, a' cur ris, no a' tabhairt uaithe *o*, cia ac' a dhealbhadh 's a thogadh suas as ar ceann féin e *p*, no fhuaradh e trid beul-aithris o dhaoinibh eile *q*, ged b' ann fuidh ainm sean-chleachdamh *r*, gnàthachadh *s*, diadhachd *t*, deagh-rùn, no aon lethsgeul eile, ge b' e air bith e *u*, Simon-achd *w*, naomh-ghoid *x*; gach uile neo-chùram *y* mu 'n aoradh agus mu na h-òrduighibh, a dh'òrduich Dia, gach tailceas *z*, agus bacadh orra *a*, agus gach cathachadh 'n an aghaidh *b*.

*a* Air. xv. 39. *b* Deut. xiii. 6, 7, 8. *c* Hos. v. 11; Mic. vi. 16. *d* 1 Rìgh xi. 33, agus xii. 33. *e* Deut. xii. 30, 31, 32. *f* Deut. xiii. 6, gu ruig 12; Sech. xiii. 2, 3; Taisb. ii. 2, 14, 15, 20, agus xvii. 12, 16, 17. *g* Deut iv. 15, gu ruig 19; Gnìomh. xvii. 29; Rom. i. 21, 22, 23, 25. *h* Dan. iii. 18; Gal. iv. 8. *i* Ecsod. xxxii. 5. *k* Ecsod. xxxii. 8. *l* 1 Rìgh xviii. 26, 28; Isa. lxv 11. *m* Gnìomh. xvii. 22; Col. ii. 21, 22, 23. *n* Mal. i. 7, 8, 14. *o* Deut. iv. 2. *p* Salm cvi. 39. *q* Mat xv. 9. *r* 1 Phead. i. 18. *s* Ier. xliv. 17. *t* Isa. lxv. 3, 4, 5; Gal. i. 13, 14. *u* 1 Sam. xiii. 11, 12, agus xv. 21. *w* Gnìomh. viii. 18. *x* Rom. ii. 22; Mal. iii. 8. *y* Ecsod. iv. 24, 25, 26. *z* Mat. xxii. 5; Mal. i. 7, 13. *a* Mat. xxiii. 13. *b* Gnìomh. xiii. 44, 45; 1 Tes. ii. 15, 16.

*C.* 110. Ciod iad na Reusoin, a ta ceangailte ris an dara Aithne, chum a sparradh oirnn ni 's mò?

*F.* Tha na Reusoin a tha ceangailte ris an dara àithne, chum a sparradh ni 's mò oirnne, air an cur sìos 's na briathraibh so, eadhon, [Oir is mise Iehobhah do Dhia, Dia eudmhor, a leanas aingidheachd nan aithrichean air an cloinn, air an treas agus air a' cheathramh ginealach, dhiubh-san a dh'fhuathaicheas mi, agus a' dèanamh tròcair air mìltibh, dhiubh-san a ghràdhaicheas mi, agus a choimhideas m' àitheantan *c*;] is iad, a thuilleadh air àrd-uachdranachd Dhé os ar ceann, a shealbh-chòir annainn *d*, 'Eud laiste d' a aobhar féin *e*, agus 'fhearg dhìoghaltach an aghaidh gach aoraidh mhearachdaich, mar ni a ta 'n a strìopachas spioradail *f*; agus gu bheil e a' meas luchd-brisidh na h àithne so 'n an luchd-fuath dha, agus a' bagradh dìoghaltais a dhèanamh orra gu linnibh fa leith *g*, agus a' meas luchd-coimhid na h-àithne so, no iadsan a tha toirt gràidh dha, agus a' coimhead 'àitheantan, agus a' gealltuinn tròcair dhoibh gu ruig iomadh linn *h*.

*c* Ecsod. xx. 5, 6. *d* Salm. xlv. 11; Taisb. xv. 3, 4. *e* Ecsod. xxxiv. 13, 14. *f* 1 Cor. x. 20, 21, 22; Ier. vii. 18–20; Esec. xvi. 26, 27; Deut. xxxii. 16–20. *g* Hos. ii. 2–4. *h*. Deut. v. 29.

*C.* 111. Ciod i an treas Aithne?

*F.* 'S i 'n treas àithne, Na tabhair ainm an Tighearna do Dhé an dìomhanas; oir cha mheas an Tighearna neo-chiontach esan a bheir 'ainm an dìomhanas *i*.

*i*. Ecsod. xx. 7.

*C.* 112. Ciod a ta air 'iarruidh 's an treas Aithne?

*F.* Tha 'n treas àithn' ag iarruidh, ainm Dhé, a thiodail, a bhuadhan *k*, 'òrduighean *l*, am focal *m*, na

Sàcramaintean *n*, ùrnuigh *o*, Mionnan *p*, Bòidean *q*, crannchur *r*, oibre *s*, agus ge b' e air bith ni eile leis am bheil e 'g a fhoillseachadh féin, a bhi air an gnàthachadh gu naomh, urramach, ann an smuaintibh *t*, beachdachadh inntinn *u*, briathraibh *w*, sgrìobhadh *x*, le aideachadh naomh *y*, agus giùlan d' a réir sin *z*, a chum glòire Dhé *a*, ar maith féin *b*, agus maith dhaoin' eile *c*.

*k* Mat. vi. 9; Deut. xxviii. 58; Salm xxix. 2, agus lxviii. 4; Taisb. xv. 3, 4. *l* Mal. i. 14; Ecles. v. 1. *m* Salm cxxxviii. 2. *n* 1 Cor. xi. 24, 25, 28, 29. *o* 1 Tim. ii. 8. *p* Ier. iv. 2. *q* Ecles. v. 2, 4, 5, 6. *r* Gnìomh. i. 24, 26. *s* Iob xxxvi. 24. *t* Mal. iii. 16. *u* Salm viii, gu deireadh. *w* Col. iii. 17; Salm cv. 2, 5. *x* Salm cii. 18. *y* 1 Phead. iii. 15; Mica. iv. 5. *z* Phil. i. 27. *a* 1 Cor x. 31. *b* Ier. xxxii. 39. *c* 1 Phead. ii. 12.

*C.* 113. Ciod na peacaidhean a ta air an toirmeasg 's an treas Aithne?

*F.* 'S iad na peacaidhean a ta air an toirmeasg 's an treas àithne, gun ainm Dhé a ghnàthachadh mar tha e air 'iarruidh *d*, agus mi-ghnàthachadh a dhèanamh air, le iomradh no gnàthachadh eile, aineolach *e*, dìomhain *f*, neo-urramach, mi-naomh *g*, saobhchràbhach *h*, no aingidh: no air ainmibh, buadhaibh *i*, òrduighibh *k*, oibribh Dhé *l*, trid toibheum *m*, mionnan-eithich *n*, gach uile mhallachadh *o*, mhionn *p*, bhòid *q*, agus crannchur pheacach *r*, briseadh air mionnan agus bòidean, ma tha iad laghail *s*, agus an coimhlionadh, ma 's ann mu nithibh neo-laghail a tha iad: a' gearan *t* an aghaidh òrduighean agus freasdail Dé, a' faghail croin doibh *u*, a' dèanamh mìn-sgrùdaidh macnusach orra *w*, agus 'g an cur ri nithibh gu mearachdach *x*, a bhi mìneachadh *y*, no a' mi-chur *z*, no air mhodh 's am bith a' fiaradh an

fhocail *a*, no cuid air bith dheth *b*, a chum sùgradh mi-naomh *c*, ceistean macnusach agus neo-tharbhach, sgeulachda dìomhain, no chum teagasg mearachdach a sheasamh *d*, a bhi mi-ghnàthachadh an fhocail, no chreutairean, no aon ni eile, a tha dol fuidh ainm Dhé, a chum druidheachd *e*, no ana-mhianna agus dhèanadas peacach *f*, a bhi labhairt gu h-aingidh air fìrinn, gràs, agus slighibh Dhé *g*, a' fanoid orra *h*, 'g an càineadh *i*, no air mhodh air bith a' cathachadh 'n an aghaidh *k*, ag aideachadh creidimh le cealgaireachd, no chum crìocha fiara *l*, nàire ghabhail dheth *m*, no bhi mar aobhar nàire dha, le caithebeatha neo-fhreagarrach *n*, neo-ghlic *o*, neo-tharbhach *p*, agus oilbheumach *q*, no le cùl-sleamhnachadh uaithe *r*.

*d* Mal. ii. 2. *e* Gnìomh. xvii. 23. *f* Gnàth-Fhoc. xxx. 9. *g* Mal. i. 6, 7, 12, agus iii. 14. *h* 1 Sam. iii. 3–5 ; Ier. vii. 4, 9, 10, 14, 31 ; Col. ii. 20–22. *i* 2 Rìgh xviii. 30, 35 ; Ecsod. v. 2 ; Salm cxxxix. 20. *k* Salm l. 16, 17. *l* Isa. v. 12. *m* 2 Rìgh xix. 22 ; Lebh. xxiv. 11. *n* Sec. v. 4, agus viii. 17. *o* 1 Sam. xvii. 43 ; 2 Sam. xvi. 5. *p* Ier. v. 7, agus xxiii. 10. *q* Deut. xxiii. 18 ; Gnìomh. xxiii. 12, 14. *r* Ester iii. 7, agus ix. 24 ; Salm xxii. 18. *s* Salm xxiv. 4 ; Esec. xvii. 16, 18, 19. *t* Marc. vi. 26 ; 1 Sam. xxv. 22, 32, 33, 34. *u* Rom. ix. 14, 19, 20. *w* Deut. xxix. 29. *x* Rom. iii. 5, 7, agus vi. 1. *y* Ecles. viii. 11, agus ix. 3 ; Salm xxxix. uile. *z* Mat. v. 21, gu deireadh. *a* Esec. xiii. 22. *b* 2 Phead. iii. 16 ; Mat. xxii. 24–31. *c* Isa. xxii. 13 ; Ier. xxiii. 34, 36, 38. *d* 1 Tim. i. 4, 6, 7 ; 1 Tim. vi. 4, 5, 20 ; 2 Tim. ii. 14 ; Tit. iii. 9. *e* Deut. xviii. 10–14 ; Gnìomh. xix. 13. *f* 2 Tim. iv. 3, 4 ; Rom. xiii. 13, 14 ; 1 Rìgh xxi. 9, 10 ; Iud. rann 4. *g* Gnìomh. xiii. 45 ; 1 Eoin iii. 12. *h* Salm i. 1 ; 2 Phead. iii. 3. *i* 1 Phead. iv. 4. *k* Gnìomh. xiii. 45, 46, 50, agus iv. 18, agus xix. 9 ; 1 Tes. ii. 16 ; Eabh. x. 29. *l* 2 Tim. iii. 5 ; Mat. xxiii. 14, agus vi. 1, 2, 5, 16. *m*. Marc. viii. 38. *n* Salm lxxiii. 14, 15. *o* 1 Cor.

vi. 5, 6; Eph. v. 15, 16, 17. *p* Isa. v. 5; 2 Phead. i. 8, 9. *q* Rom. ii. 23, 24. *r* Gal. iii. 1, 3; Eabh. vi. 6.

*C.* 114. Ciod iad na Reusoin a tha ceangailte ris an treas Aithne?

*F.* 'S iad na Reusoin a tha ceangailte ris an treas àithne, anns na briathraibh so, eadhon, [An Tighearna do Dhia] agus (nach meas an Tighearna neochiontach an neach a bheir 'ainm an dìomhanas) do bhrìgh gur e an Tighearn agus ar Dia-ne; agus uime sin, nach còir 'Ainm a mhi-naomhachadh, no air mhodh 's am bith a mhi-ghnàthachadh leinn *t*, gu h-àraid do bhrìgh gur co fhada ghabhas uaithe, luchd-brisidh na h-àithne so a shaoradh agus a chaomhnadh, is nach fuiling e dhoibh dol as o a cheart-bhreitheanas *u*, ged tha mòran dhiubh sin a' dol as, o smachdachadh agus dhìoghaltas dhaoine *w*.

*s* Ecsod. xx. 7. *t* Lebh. xix. 12. *u* Esec. xxxvi. 21–23; Deut. xxviii. 58, 59; Sech. v. 2–4. *w* 1 Sam. ii. 12, 17, 22, 24, air a choimeas ri 1 Sam. iii. 13.

*C.* 115. Ciod i a' cheathramh Aithne?

*F.* 'S i a' cheathramh àithne, Cuimhnich là na Sàbaid a naomhachadh. Sè làithean saothraichidh tu, agus ni thu t' obair uile. Ach air an t-seachdamh là tha sàbaid an Tighearna do Dhé: air an là sin na dèan obair 's am bith, thu féin, no do mhac, no do nighean, d' òglach, no do bhanoglach, no d' ainmhidh, no do choigreach a ta 'n taobh a stigh do d' gheataibh: oir ann an sè làithibh rinn an Tighearna na nèamhan agus an talamh, an fhairge, agus gach ni a ta annta; agus ghabh e fois air an t-seachdamh là: air an aobhar sin bheannaich an Tighearna là na sàbaid, agus naomhaich se e *x*.

*x* Ecsod. xx. 8–11.

*C.* 116. Ciod a tha air iarruidh 's a' cheathramh Aithne?

*F.* Tha a' cheathramh àithne ag iarruidh, air na h-uile dhaoinibh, naomhachadh no coimhead naomh do Dhia a dhèanamh air na tràthaibh suidhichte sin a dh'òrduich se 'n a fhocal, gu h-àraid aon là iomlan ann an seachd, agus b' e sin an seachdamh, o thoiseach an t-saoghail gu ruig aiseirigh Chriosd, agus an ceud là do 'n t-seachduin riamh o sin, agus gu mairsinn mar sin, gu deireadh an t-saoghail, is e so sàbaid nan Criosduidhean *y*; agus goirear dheth 's an Tiomnadh Nuadh là an Tighearna *z*.

*y* Deut. v. 12–14; Gen. ii. 2, 3; 1 Cor. xvi. 1, 2; Gnìomh. xx. 7; Mat. v. 17, 18; Isa. lvi. 2, 4, 6, 7. *z* Taisb. i. 10.

*C.* 117. Cionnus is còir an t-sàbaid, no là an Tighearn a naomhachadh?

*F.* 'S còir an t-sàbaid, no là an Tighearn a naomhachadh, le tàmh naomh a ghabhail rè fad an là sin gu h-iomlan *a*, cha 'n e mhàin o na h-oibribh sin a tha peacach aig gach àm air bith; ach fòs o na gnothuichibh saoghalta sin, agus o 'n aighear a ta laghail air làithibh eile *b*; agus tlachd a ghabhail anns an là so gu h-iomlan (ach a' mheud 's a tha feumail a chum oibre na h-éigin agus na tròcaire *c*;) an là a bhuileachadh ann an oibribh aoraidh; gu dìomhair agus gu follaiseach *d*: agus a chum na crìche so, is còir dhuinn ar cridhe 'ullachadh, agus leis an uiread sin do shealladh roimh-làimh, do dìchioll, agus do chuimse ar gnothuichibh saoghalta 'shocrachadh, agus gu tràthail an crìochnachadh, is gu feud sinn a bhi ni 's deise agus ni 's iomchuidh air son dhleasdanas an là sin *e*.

*a* Ecsod. xx. 8, 10. *b* Ecsod. xvi. 25–28; Neh. xiii. 15–22; Ier. xvii. 21, 22. *c* Mat. xii. 1–13. *d* Isa. lviii. 13; Luc. iv. 16; Gnìomh. xx. 7; 1 Cor. xvi. 1, 2; Salm xcii; Isa. lxvi. 23; Lebh. xxiii. 3. *e* Ecsod. xx. 8; Luc. xxiii. 54, 56; Ecsod. xvi. 22, 25, 26, 29; Neh. xiii. 19.

*C.* 118. C' air son a tha 'n Aithne mu choimhead na sàbaid, air a tabhairt ni 's sònruichte, do cheannardaibh teaghlaich agus do uachdranaibh eile?

*F.* Tha 'n àithne mu choimhead na sàbaid, air a tabhairt ni 's sònruichte do cheannardaibh teaghlaich agus do Uachdranaibh eile; a chionn gu bheil e mar fhiachaibh orra, cha 'n e mhàin iad féin a choimhead, ach mar an ceudna, aire thabhairt, gu bi i air a coimhead, leis gach neach a ta fuidh 'n cùram; agus do bhrìgh gur furasd leo gu tric am bacadh le 'n gnothuichibh féin *f*.

*f* Ecsod. xx. 10; Ios. xxiv. 15; Neh. xiii. 15, 17; Ier. xvii. 20–22; Ecsod. xxiii. 12.

*C.* 119. Cia iad na peacaidhean a tha air an toirmeasg 's a' cheathramh Aithne?

*F.* 'S iad na peacaidhean a tha air an toirmeasg 's a' cheathramh àithne, bhi idir a' leigeadh dhinn nan dleasdanas a tha air an iarruidh innte *g*, gach uile choimhlionadh neo-chùramach, neo-dhìchiollach, agus neo-tharbhach orra, agus a bhi sgìth dhiubh *h*: gach uile mhi-naomhachadh an là sin, tre dhìomhanas, agus a bhi dèanamh nithe a ta dhiubh féin peacach *i*; agus le gach uil' oibribh, bhriathraibh agus smuaintibh neo-fheumail, mu 'r gnothuichibh saoghalta, agus ar n-aighear *k*.

*g* Esec. xxii. 26. *h* Gnìomh. xx. 7, 9; Esec. xxiii. 30–32; Amos viii. 5; Mal. i. 13. *i* Esec. xxiii. 38. *k* Ier. xvii. 24, 27; Isa. lviii. 13

*C.* 120. Ciod iad na reusoin a tha air an ceangal ris a' cheathramh Aithne, chum a sparradh oirnn ni 's mò?

*F.* Tha na reusoin a tha air an cur ris a' cheathramh àithne, chum a sparradh oirnn ni 's mò air an tarruing o a ceartas; air do Dhia bhi a' tabhairt dhuinn sè làithean do sheachd, a chum ar gnothuichean féin; agus gun e a' cur air leth ach aoin là dha féin, Agus sin anns na briathraibh so, eadhon, An sè làithibh saothraichidh tu, agus ni thu t' obair uile *l*; agus mar an ceudn' uaith so, eadhon, gu bheil Dia ag agradh seilbh-chòir àraid air an là sin, (anns na briathraibh so) Is e 'n seachdamh là sàbaid an Tighearna do Dhia *m*; o eiseimpleir Dhé: rinn e ann an sè làithibh nèamh agus talamh, an fhairge, agus gach ni a ta annta, agus ghabh e fois air an t-seachdamh là agus o 'n bheannachadh sin, a chuir an Tighearn air an là sin, cha 'n e mhàin 'n a naomhachadh, a chum bhi 'n a là d' a sheirbhis féin: ach mar an ceudn' 'òrduchadh chum a bhi 'n a mheadhon beannachaidh dhuinne, ann a bhi 'ga naomhachadh, agus anns na briathraibh so, eadhon, Air an aobhar sin, bheannaich an Tighearna là na sàbaid, agus naomhaich se e *n*.

*l* Ecsod. xx. 9. *m* Ecsod. xx 10. *n* Ecsod xx. 11.

*C.* 121. C' air son a tha 'm focal sin *Cuimhnich*, air a chur ann an toiseach na ceathramh Aithne?

*F.* Tha 'm focal *Cuimhnich*, air a' chur ann an toiseach na ceathramh àithne *o*, ann an cuid, a chionn na mòir-shochair a ta 'n a cuimhneachadh: air dhuinn le so, bhi air ar cuideachadh, 'n ar 'n ulluchadh a chum a coimhead *p*, agus 'n a coimhead, a chum na h-uil' àitheantan eile choimhead ni 's fearr *q*, agus a chum cuimhne thaingeil a chumail suas air an dà shochair mhòr sin, obair a' chruthachaidh agus obair

na saorsa, 's am bheil suim aithghearr a' chreidimh *r*, agus ann an cuid ro ullamh leinn a dhì-chuimhneachadh *s*, do bhrìgh gu bheil ni 's lugha do sholus nàduir air a son *t*; agus gidheadh gu bheil i a' cur bacaidh air ar saorsa nàdurra, ann an nithibh a ta laghail air uairibh eile *u*: nach 'eil i a' teachd ach aon uair ann an seachd làithibh, agus gu bheil iomadh gnothuch saoghalta teachd a steach eadar na làithean sàbaid, agus gu ro thric a' togail leo ar n-inntinn o bhi smuaineachadh air an t-sàbaid, a chum ar n-ullachadh féin fa comhair, no chum a naomhachadh *w*; agus gu bheil an t-Eascairid le 'innealaibh a' caitheamh mòran saothrach, chum a glòir agus eadhon a cuimhne a dhubhadh a mach, a chum gach uile mi-chreidimh, agus an-diadhachd a thoirt a steach *x*.

*o* Ecsod. xx. 8. *p* Ecsod. xvi. 23; Luc. xxiii. 54, 56; le Marc. xv. 42; Neh. xiii. 19. *q* Salm xcii. (Tiodal) air a choimeas ri rann 13, 14; Ecsod. xx. 12, 19, 20. *r* Gen. ii. 2, 3; Salm cxviii. 22, 24, le Gnìomh. iv. 10, 11; Taisb. i. 10. *s* Esec. xxii. 26. *t* Neh. ix. 14. *u* Ecsod. xxxiv. 21. *w* Deut. v. 14, 15; Amos viii. 5. *x* Tuir. i. 7; Ier. xvii. 21–23; Neh. xiii. 15–23.

*C.* 122. Ciod i suim nan sè Aitheantan anns am bheil ar dleasdanas do dhaoinibh air a chur sìos?

*F.* 'S i suim nan sè àitheantan anns am bheil ar dleasdanas do dhaoinibh air a chur sìos, ar coimhearsnach a ghràdhachadh mar sinn féin *y*, agus sinn a dhèanamh do dhaoin' eile an ni a b' àill leinn iadsan a dhèanamh dhuinne *z*.

*y* Mat. xxii. 39. *z* Mat. vii. 12.

*C.* 123. Cia i a' chùigeadh Aithne?

*F.* 'S i a' chùigeadh àithne, Tabhair onoir do t' athair, agus do d' mhàthair; a chum as gu 'm bi do

làithean buan air an fhearann a tha 'n Tighearna do Dhia a' toirt dhuit *a*.

*a* Ecsod. xx. 12.

*C*. 124. Cò iad a thuigear fuidh ainm Athar agus Màthar 's a' chùigeadh Aithne?

*F*. Fuidh ainm Athar agus Màthar, 's a' chùigeadh àithne, tuigear cha 'n e mhàin, pàranta nàdurra *b*, ach mar an ceudna na h-uile a ta os ar ceann ann an aois *c*, agus ann an tiodhlacaibh *d*, agus gu h-àraid a ta réir òrduigh Dhé os ar ceann, ann an àite, ann an Ughdarras, cia aca 's ann, ann an teaghlach *e*, ann an Eaglais *f*, no ann an rìoghachd *g*.

*b* Gnàth-Fhoc. xxiii. 22, 25; Eph. vi. 1, 2. *c* 1 Tim v. 1, 2. *d* Gen. iv. 20–22; Gen. xlv. 8. *e* 2 Rìgh v. 13. *f* 2 Rìgh ii. 12; 2 Rìgh xiii. 14; Gal. iv. 19. *g* Isa. xlix. 23.

*C*. 125. C' air son a ghoirear Athair agus Màthair do 'n dream a tha os ar ceann?

*F*. Goirear do 'n dream a tha os ar ceann, Athair agus Màthair, chum teagasg anns gach uile dhleasdanas d' an ìochdaranaibh mar phàrantaibh nàdurra, chum gràidh agus caomhalachd a thaisbeanadh dhoibh do réir an dàimhibh fa leth, agus a chum ìochdarain a tharruing gu tuilleadh toile, agus suilbhireachd, ann an coimhlionadh an dleasdanas d' a 'n uachdaranaibh, mar d' am pàrantaibh *i*.

*h* Eph. vi. 4; 2 Cor. xii. 14; 1 Tes. ii. 7, 8, 11; Air. xi. 11, 12. *i* 1 Cor. iv. 14–16; 2 Rìgh v. 13.

*C*. 126 Ciod is crìoch choitchionn do 'n chùigeamh Aithne?

*F*. 'S i 's crìoch choitchionn do 'n chùigeamh

àithne, coimhlionadh nan dleasdanas a tha mar fhiachaibh oirnn d' a chéile 'n ar dàimhibh fa leth, mar ìochdaranaibh, mar uachdaranaibh no ann an coimeas inbhe *k*.

*k* Eph. v. 21 ; 1 Phead. ii. 17 ; Rom. xii. 10.

*C.* 127. Ciod an onoir a ta mar fhiachaibh air ìochdaranaibh a thabhairt d' an uachdaranaibh?

*F.* 'S i 'n onoir a ta mar fhiachaibh air ìochdaranaibh a thabhairt d' an uachdaranaibh, gach uil' urram dligheach, ann an cridhe *l*, ann am briathraibh *m*, agus ann an giùlan *n*: ùrnuigh agus buidheachas air an son *o*, a bhi leanmhuinn an deadh bheusan, agus an gràsan *p*, freagradh toileach d' an àitheantaibh laghail, agus d' an comhairlibh *q*, ùmhlachd dhligheach d' an smachdachadh *r*, a bhi tairis d' am pearsaibh, agus d' an ùghdarras *s*, agus iad sin a sheasamh *t*, is a chòmhdachadh, do réir an àite fa leth, agus nàdur an inbhe *u*, a' giùlan le 'n anmhuinneachdaibh, agus 'g am foluch, ann an ghràdh *w*, chum mar sin gu 'm biodh iad 'n an onoir dhoibh-san, agus d' an riaghailt *x*.

*l* Mal. i. 6 ; Lebh. xix. 3. *m* Gnàth-Fhoc. xxxi. 28 ; 1 Phead. iii. 6. *n* Lebh. xix. 32 ; 1 Rìgh ii. 19. *o* 1 Tim. ii. 1, 2. *p* Eabh. xiii. 7 ; Phil. iii. 17. *q* Eph. vi. 1–7 ; 1 Phead. ii. 13, 14 ; Rom. xiii. 1, gu ruig 5 ; Eabh. xiii. 17 ; Gnàth-Fhoc. iv. 3, 4, agus 23, 22 ; Ecsod. xviii. 19, 24. *r* Eabh. xii. 19 ; 1 Phead. ii. 18–20. *s* Tit. ii. 9, 10. *t* 1 Sam. xxvi. 15, 16 ; 2 Sam. xviii. 3 ; Ester vi. 2. *u* Mat. xxii. 21 ; Rom. xiii. 6, 7 ; 1 Tim. v. 17, 18 ; Gal. vi. 6 ; Gen. xlv. 11, agus xlvii. 12. *w* 1 Phead. ii. 18 ; Gnàth-Fhoc. xxiii. 22 ; Gen. ix. 23. *x* Salm. cxxvii. 3–5 ; Gnàth-Fhoc. xxxi. 23.

*C.* 128. Ciod iad peacaidh nan ìochdaran an aghaidh an cuid uachdaran?

*F.* 'S iad peacaidh nan ìochdaran an aghaidh an cuid uachdaran, a bhi leigeadh dhiubh aon dleasdanas a dhlighear dhoibh *y*, farmad riu *z*, dì-meas orra *a*, agus ceannairc 'n an aghaidh *b*, do thaobh am pearsa *c*, agus an inbhe *d*, no an comhairlibh *e*, 'n an àitheantaibh, agus 'n an smachdachadh laghail *f*; mallachadh, fanoid *g*, agus gach giùlan rag-mhuinealach, sgainnealach, a ta 'n a mhasladh, agus 'n a eas-onoir dhoibh-san, agus d' an riaghailt *h*.

*y* Mat. xv. 4–6. *z* Air. xi. 28, 29. *a* 1 Sam. viii. 7; Isa. iii. 5. *b* 2 Sam. xv. 1–12. *c* Ecsod. xxi. 15. *d* 2 Sam. x. 27. *e* 1 Sam. ii. 25. *f*. Deut. xxi. 18–21. *g* Gnàth-Fhoc. xxx. 11, 17. *h* Gnàth-Fhoc. xix. 26.

*C.* 129. Ciod a dh'iarrar air uachdaranaibh d' an ìochdaranaibh ?

*F.* A ta air iarruidh air uachdaranaibh d' an ìochdaranaibh do réir a' chomais a fhuair iad o Dhia, agus na dàimhe sin anns am bheil iad, an ìochdarain a ghràdhachadh *i*, ùrnuigh a dhèanamh air an son *k*, agus am beannachadh *l*, an oileanachadh *m*, an comhairleachadh, rabhadh a thoirt dhoibh *n*, deagh-ghean a nochdadh dhoibh *o*; cliù *p*, agus luigheachd a thoirt dhoibh-san a ta dèanamh maith *q*; agus achmhasan a thoirt dhoibh-san a tha dèanamh uilc *r*, agus smachdachadh a dhèanamh orra *s*, a bhi 'g an dìdein *t*, agus a' faghail doibh na h-uile nithe a ta feumail do 'n anam *u*, agus do 'n chorp *w*, agus le giùlan suidhichte, glic, naomh, agus deadh-eisimpleireach, glòir fhaghail do Dhia *x*, onoir dhoibh féin *y*, agus mar sin an t-ùghdarras sin a thug Dia dhoibh a choimhead *z*.

*i* Col. iii. 19; Tit. ii. 4. *k* Sam. xii. 23; Iob i. 5. *l* 1 Rìgh viii. 55, 56; Eabh. vii. 7; Gen. xlix. 28. *m* Deut.

vi. 6, 7. *n* Eph. vi. 4. *o* 1 Phead. iii. 7. *p* 1 Phead. ii. 14; Rom. xiii. 3. *q* Ester vi. 3. *r* Rom. xiii. 3, 4. *s* Gnàth-Fhoc. xxix. 15; 1 Phead. ii. 14. *t* Iob xxix. 12–17; Isa. i. 10, 17. *u* Eph. vi. 4. *w* 1 Tim. v. 8. *x* 1 Tim. iv. 12; Tit. ii. 3–5. *y* 1 Rìgh iii. 28. *z* Tit. ii. 15.

*C.* 130. Ciod iad peacaidhean nan uachdaran?

*F.* 'S iad peacaidhean nan uachdaran, (a thuilleadh air bhi leigeadh dhiubh nan dleasdanas, a ta air an iarruidh orra *a*,) a bhi gu neo-chneasda 'g an iarruidh féin *b*, ag iarruidh an glòire féin *c*, an socair, an tairbhe, no an toileachadh-inntinn féin *d*; a bhi 'g àithneadh nithe a ta mi-laghail *e*, no nach 'eil ann an comas nan ìochdaran a choimhlionadh *f*, a bhi toirt comhairl' orra *g*, a' toirt misneich *h*, no a' taisbeanadh deadh-ghean doibh anns an ni a ta olc *i*; a' toirt mi-chomhairl' orra, mi-mhisneich dhoibh, agus a' cumail an deadh-ghean uatha 's an ni a ta maith *k*; 'g an smachdachadh gu neo-iomchuidh *l*, bhi gu neo-chùramach, 'g an cur, no 'g am fàgail an luib eucoir, buairidh, agus cunnairt *m*, 'g am brosnuchadh gu feirg *n*, no air mhodh air bith, a' tarruing eas-onoir orra féin, no a lughdachadh an ùghdarrais féin le giùlan eucoireach, mi-eagnaidh, ro theann, no ro thais *o*.

*a* Esec. xxxiv. 2, 3, 4. *b* Phil. ii. 21. *c* Eoin v. 44, agus vii. 18. *d* Isa. lvi. 10, 11; Deut. xvii. 17. *e* Dan. iii. 4, 5, 6; Gnìomh. iv. 17, 18. *f* Ecsod. v. 10–18; Mat. xxiii. 2, 4. *g* Mat. xiv. 8, air a choimeas ri Marc. vi. 24. *h* 2 Sam. xiii. 28. *i* 1 Sam. iii. 13. *k* Eoin vii. 46–49; Col. iii. 21; Ecsod. v. 17. *l* 1 Phead. ii. 18, 19. 20; Eabh. xii. 10; Deut. xxv. 3. *m* Gen. xxxviii. 11. 26; Gnìomh. xviii. 17. *n* Eph. vi. 4. *o* Gen. ix. 21; 1 Rìgh xii. 13–16; 1 Rìgh. i. 6; 1 Sam. ii. 29–31.

*C.* 131. Ciod iad dleasdanais na muinntir a ta ann an coimeas inbhe?

*F.* 'S iad dleasdanais na muinntir a ta ann an coimeas inbhe, meas a bhi aca do dhiongmholtas, agus do mhaitheas a chéile *p*; bhi dol air thoiseach air a chéile ann an onoir a thabhairt seachad *q*, agus a' dèanamh gàirdeachais ann an tiodhlacaibh agus ann an àrdachadh a chéile, mar 'n an tiodhlacaibh agus 'n an àrdachadh féin *r*.

*p* 1 Phead. ii. 17. *q* Rom. xii. 10. *r* Rom. xii. 15, 16; Phil. ii. 3, 4.

*C.* 132. Ciod iad peacaidh na muinntir a ta ann an coimeas inbhe?

*F.* 'S iad peacaidh na muinntir a ta ann an coimeas inbhe, (a thuilleadh air na dleasdanais a tha air an iarruidh orra *s*, a leigeadh dhiubh,) a bhi dèanamh dìmeas air maitheas *t*, farmad ri *u*, doilghios air son àrdachaidh no soirbheachaidh a chéile *w*, agus a' glacadh chuca àrd-cheannas os ceann a chéile *x*.

*s* Rom. xiii. 8. *t* 2 Tim. iii. 3. *u* Gnìomh. vii. 9; Gal v. 26. *w* Air. xii. 2; Ester vi. 12, 13. *x* 3 Eoin, rann 9; Luc. xxii. 24.

*C.* 133. Ciod e 'n Reuson a tha air a chur ris a' chùigeamh Aithne, g'a sparradh oirnn ni 's mò?

*F.* An Reuson a ta air a chur ris a' chùigeamh àithne, anns na briathraibh so, Chum 's gu 'm bi do làithean buan air an fhearann a tha 'n Tighearna do Dhia a' toirt dhuit *y*; is gealladh soilleir e air saoghal fada, agus soirbheachadh a dh' uile luchd-coimhid na h-àithne so, do réir mar a thig sin ri glòir Dhé, agus r' am maith féin *z*.

*y* Ecsod. xx. 12. *z* Deut. v. 16; 1 Rìgh viii. 25; Eph. vi. 2, 3.

*C.* 134. Ciod i an t-sèathamh Aithne?

*F.* 'S i 'n t-sèathamh àithne, Na dèan mortadh *a*.

*a* Ecsod. xx. 12.

*C.* 135. Ciod iad na dleasdanais a tha air an iarruidh 's an t-sèathamh Aithne?

*F.* 'S iad na dleasdanais a tha 'n t-sèathamh àithne ag iarruidh, gach saothar chùramach, agus dìchioll laghail, air ar beatha féin *b*, agus beatha dhaoin' eile a choimhead *c*, le bhi cur an aghaidh gach uile smuaineachaidh agus rùin *d*, a' ceannsachadh gach feirge *e*, agus a' seachnadh gach fàth *f*, gach buairidh *g*, agus dèanadais, a ta chum beatha neach air bith a bhuntuinn uaithe gu h-eucorach *h*; le bhi 'g a dhìon an aghaidh foir-eignidh *i*; làmh Dhé a ghiùlan gu foighidneach *k*, ciùineas-inntinn *l*, suilbhireachd spioraid *m*, gnàthachadh measarra air biadh *n*, air dibhe *o*, air cungaidh-leighis *p*, air codal *q*, air saothair *r*, agus air aighear *s*; le smuaineachadh seirceil *t*, gràdh *u*, truacantas *w*, ceannsachd, sèimheachd, caomhalachd *x*; cainnt agus giùlan shìochainteach *y*, chiùin, agus shuairc; a' giùlan le chéile *z*, so-réiteachaidh, eucoir a ghiùlan gu foighidneach, agus a mhaitheadh; agus a' dèanamh maith do gach uile *a*; bhi tabhairt comhfhurtachd, agus cobhair do 'n mhuinntir a ta 'n airc; a' dìon, agus a' seasamh nan neo-chiontach *b*.

*b* Eph. v. 28, 29. *c* 1 Rìgh xviii. 4. *d* Ier. xxvi. 15, 16; Gnìomh. xxiii. 12, 16, 17, 21, 27. *e* Eph. iv. 26, 27. *f* 2 Sam. ii. 22; Deut. xxii. 8. *g* Mat. iv. 6, 7; Gnàth-Fhoc. i. 10, 11, 15, 16. *h* 1 Sam. xxiv. 12; 1 Sam. xxvi. 9–11; Gen. xxxvii. 21, 22. *i* Salm lxxxii. 4; Gnàth-Fhoc. xxiv. 11, 12; 1 Sam. xiv. 45. *k* Seum. v. 7–11; Eabh. xii. 9. *l* 1 Tes. iv. 11; 1 Phead. iii. 4; Salm xxxvii. 8–11. *m* Gnàth-Fhoc. xvii. 22. *n* Gnàth-Fhoc. xxv. 16, 27. *o* 1 Tim. v. 23. *p* Isa. xxxviii. 21. *q* Salm

cxxvii. 2. *r* Ecles. v. 12; 2 Tes. iii. 10, 12; Gnàth-Fhoc. xvi. 26. *s* Ecles. iii. 4, 11. *t* 1 Sam. xix. 4, 5, agus xxii. 13, 14. *u* Rom. xiii. 10. *w* Luc. x. 33, 34. *x* Col. iii. 12, 13. *y* Seum. iii. 17. *z* 1 Phead. iii. 8–11; Gnàth-Fhoc. xv. 1; Breith. viii. 1–3. *a* Mat. v. 24; Eph. iv. 2, 32; Rom. xii. 17, 20, 21. *b* 1 Tes. v. 14; Iob xxxi. 19, 20; Mat. xxv. 35, 36; Gnàth-Fhoc. xxxi. 8, 9.

*C.* 136. Ciod iad na peacaidhean a tha air an toirmeasg 's an t-sèathamh Aithne?

*F.* 'S iad na peacaidhean a tha air an toirmeasg 's an t-sèathamh àithne, a' bheatha a bhuntuinn asainn féin *c*, no á daoinibh eile *d*, air chor air bith, saor o chùis chothrom ceartais fholluiseich *e*, cogadh laghail *f*, no féin-dhìon feumail, meadhona laghail agus feumail chum ar beatha a choimhead a leigeadh seachad *g*, no an tarruing uatha *h*, corruich pheacach *i*, fuath *k*, farmad *l*, togradh gu dìoghaltas *m*; gach uile chorruich anabarrach *n*, cùram buaireasach *o*, gnàthachadh neo-chuimseach air biadh, air dibhe *p*, air saothair *q*, agus air aighear *r*, briathra-brosnuchaidh *s*, fòirneart *t*, caonnag *u*, bualadh, lotadh *w*, agus ge b' e air bith ni eile, a ta chum aon bheatha a sgrios *x*.

*c* Gnìomh. xvi. 28. *d* Gen. ix. 6. *e* Air. xxxv. 31, 33. *f* Ier. xlviii. 10; Deut. xx. uile. *g* Ecsod. xxii. 2, 3. *h* Mat. xxv. 42, 43; Seum. ii. 15, 16; Ecles. vi. 1, 2. *i* Mat. v. 22. *k* 1 Eoin iii. 15; Lebh. xix. 17. *l* Gnàth-Fhoc. xiv. 30. *m* Rom. xii. 19. *n* Eph. iv. 31. *o* Mat. vi. 31, 34. *p* Luc. xxi. 34; Rom. xiii. 13. *q* Ecles. xii. 12, agus ii. 22, 23. *r* Isa. v. 12. *s* Gnàth-Fhoc. xv. 1, agus xii. 18. *t* Esec. xviii. 18; Ecsod. i. 14. *u* Gal. v 25; Gnàth-Fhoc. xxiii. 29. *w* Air. xxxv. 16, 17, 18, 21 *x* Ecsod. xxi. 18, gu dheireadh.

*C.* 13'. Ciod i an t-seachdamh Aithne?

*F.* 'S i an t-seachdamh Aithne, Na dèan adhaltrannas *y*.

*y* Ecsod. xx. 14.

*C.* 138. Ciod iad na dleasdanais a tha air an iarruidh 's an t-seachdamh Aithne?

*F.* 'S iad na dleasdanais a tha air an iarruidh 's an t-seachdamh àithne, geamnuidheachd cuirp, inntinn, aignidhean *z*, agus bhriathran *a*, agus bheusan *b*, agus a' coimhead sin annainn féin, agus ann an daoinibh eile *c*; faire chumail air na sùilibh, agus air na ceud-fathaibh uile *d*, measarrachd *e*, cuideachd gheamnuidh a ghnàthachadh *f*, stuaim ann an sgeadachadh *g*, pòsadh na muinntir sin aig nach 'eil tiodhlac na cunbhalachd *h*, gràdh lànain phòsda *i*, agus co-chòmhnuidh *k*; saothair dhìchiollach 'n ar gairmibh féin *l*, seachnadh gach fàth neoghloine, agus a' seasamh an aghaidh buairidh chuige sin *m*.

*z* 1 Tes. iv. 4; Iob xxxi. 1; 1 Cor. vii. 34. *a* Col. iv. 6. *b* 1 Phead. iii. 2. *c* 1 Cor. vii. 2, 35, 36. *d* Iob xxxi. 1. *e* Gnìomh. xxiv. 24, 25. *f* Gnàth-Fhoc. ii. 16, gu ruig 20. *g* 1 Tim. ii. 9. *h* 1 Cor. vii. 2, 9. *i* Gnàth-Fhoc. v. 19, 20. *k* 1 Phead. iii. 7. *l* Gnàth-Fhoc. xxxi. 11, 27, 28. *m* Gnàth-Fhoc. v. 8; Gen. xxxix. 8, 9, 10

*C.* 139. Ciod iad na peacaidhean a tha air an toirmeasg 's an t-seachdamh Aithne?

*F.* 'S iad na peacaidhean a tha air an toirmeasg 's an t-seachdamh àithne, a thuilleadh air na dleasdanais a tha air an iarruidh *n*, a leigeadh tharuinn; — adhaltrannas, strìopachas *o*, éigneachadh collaidh *p*, Sodomachd, agus gach uile mhiann miádurra *q*, gach uile bhreithneachadh, smuaintean

rùn, agus mhianna neo-ghlan *r*; gach uile chòmhradh truaillidh no salach, no éisdeachd riutha *s*, braiseanachd nan sùl *t*, giùlan mi-nàrach, no eutrom, sgeadachadh mi-stuama *u*, bhi toirmeasg pòsaidh laghail *w*, a' ceadachadh pòsaidh mhi-laghail *x*, a' suidheachadh, a' fulang, no a' cumail suas thighean strìopachais, agus a bhi 'g an tathaich *y*; bòidean mu bheatha neo-phòsda *z*, dàil neo-iomchuidh air pòsadh *a*, tuilleadh mnài pòsda, no fir phòsda, thar a h-aon, bhi aig neach an aon uair *b*, dealachadh *c*, no dìobradh eucorach *d*, dìomhanas, craos, misg *e*, comunn neo-gheamnuidh *f*; òrain, leabhraichean, dealbhan, damhsa, agus cleasachd fhollaiseach mhacnusach *g*, agus gach brosnuchadh eile gu gnìomharraibh neo-ghloine, annainn féin, no ann an daoinibh eile *h*.

*n* Gnàth-Fhoc. v. 7. *o* Eabh. xiii. 4; Gal. v. 19. *p* 2 Sam. xiii. 14; 1 Cor. v. 1. *q* Rom. i. 24, 26, 27; Lebh. xx. 15, 16. *r* Mat. v. 28, agus xv. 19; Col. iii. 5. *s* Eph. v. 3, 4; Gnàth-Fhoc. vii. 5, 21, 22. *t* Isa. iii. 16; 2 Phead. ii. 14. *u* Gnàth-Fhoc. vii. 10, 13. *w* 1 Tim. iv. 3. *x* Lebh. xviii. 1–21; Marc. vi. 18; Mal. ii. 11, 12. *y* 1 Rìgh xv. 12; 2 Rìgh xxiii. 7; Deut. xxiii. 17, 18; Lebh. xix. 28; Ier. v. 7; Gnàth-Fhoc. vii. 24–27. *z* Mat. xix. 10, 11. *a* 1 Cor. vii. 7, 8, 9; Gen. xxxviii. 26. *b* Mal. ii. 14, 15; Mat. xix. 5. *c* Mal. ii. 16; Mat. v. 32. *d* 1 Cor. vii. 12, 13. *e* Esec. xvi. 49; Gnàth-Fhoc. xxiii. 30–34. *f* Gen. xxxix. 10; Gnàth-Fhoc. v. 8. *g* Eph. v. 4; Esec. xxiii. 14–16; Isa. xxiii. 15–17, agus iii. 16; Marc. vi. 22; Rom. xiii. 13; 1 Phead. iv. 3. *h* 2 Rìgh ix. 30, le Ier. iv. 30, agus xxiii. 40.

*C.* 140. Ciod i an ochdamh Aithne?
*F.* 'S i 'n ochdamh àithne, Na dèan gadachd *i*.

*i* Ecsod. xx. 15.

*C.* 141. Ciod iad na dleasdanais a tha air an iarruidh 's an ochdamh Aithne ?

*F.* 'S iad na dleasdanais a tha air an iarruidh 's an ochdamh àithne, fìrinn, dìlseachd, agus ceartas ann an co-cheanglaibh, agus co-mhalairt eadar duin' agus duine *k*; a dhlighe féin a thoirt do gach neach *l*, ath-dhìoladh a dhèanamh air ni a chumadh air ais gu mi-laghail o 'fhìor shealbhadairibh *m*; a bhi tabhairt, agus ag iasachd gu saor, do réir ar comais féin, agus feumalachd dhaoin' eile *n*, cuims' air ar tuigse, air ar toil, agus air ar miannaibh mu mhaoin shaoghalta *o*; cùram agus dìchioll freasdalach, a sholar, a choimhead, a ghnàthachadh, agus a dh' òrduchadh nan nithe sin a ta feumail agus iomchuidh, a chumail suas ar cuirp, agus a tha cuimseach air ar staid *q*; gairm laghail a bhi againn *r*, agus dìchioll innte *s*, deadh-òrduchadh *t*: agartas lagha *u*, no dol an urras, an uair a ta iad neo-fheumail a sheachnadh, no 'n leithide sin do cheanglaichean eile *w*, agus dìchioll mar an ceudna, leis gach uile mheadhonaibh ceart agus laghail, chum saoibhreas agus maoin shaoghalta dhaoin' eile a ghléidheadh agus a chur air aghaidh, co mhaith ri ar saoibhreas agus ar maoin shaoghalta féin *x*.

*k* Salm xv. ii. 4; Sech. vii. 4, 10, agus viii. 16, 17 *l* Rom. xiii. 7. *m* Lebh. vi. 2–5, le Luc. xix. 8. *n* Luc. vi. 30, 38; 1 Eoin iii. 17; Eph. iv. 28; Gal. vi. 10 *o* 1 Tim. vi. 6–9; Gal. vi. 14. *p* 1 Tim. v. 8. *q* Gnàth-Fhoc. xxvii. 23, gu dheireadh; Ecles. ii. 24, agus iii. 12, 13; 1 Tim. vi. 17, 18; Isa. xxxviii. 1; Mat. xi. 8. *r* Cor. vii. 20; Gen. ii. 15, agus iii. 19. *s* Eph. iv. 8. Gnàth-Fhoc. x. 4. *t* Eoin vi. 12; Gnàth-Fhoc. xxi. 20. *u* 1 Cor. vi. 1–9. *w* Gnàth-Fhoc. vi. 1–6, 11, 15. *x* Lebh. xxv. 35; Deut. xxii. 1–4; Ecsod. xxiii. 4, 5; Gen. xlvii. 14, 20; Phil. ii. 4; Mat. xxii. 39.

*C.* 142. Ciod na peacaidhean a tha air an toirmeasg 's an ochdamh Aithne?

*F.* A thuilleadh air na dleasdanais a tha air an iarruidh, a leigeadh dhinn *y*; 's iad na peacaidhean tha air an toirmeasg 's an ochdamh àithne, Gadachd *z*, reubainn *a*, goid-dhaoine *b*, ni bradach air bith a ghabhail *c*, mealltaireachd ann an gnothuichibh *d*, tomhaisean agus cudthromaichean meallt-ach *e*, crìocha fearainn atharrachadh *f*, eucoir agus neo-dhìlseachd ann an co-cheanglaibh, eadar duin' agus duine *g*, no ann an cùisibh a ta air ar n-earbsadh *h*, fòirneart *i*, foir-eigneadh *k*, ocar *l*, duaisbhrath *m*, agartas-lagha doilghiosach *n*, fàslachadh agus pàirceadh eucorach air fonn *o*, ceannachd air àirneis roimh-làimh, a mheudachadh an luach *p*, dreuchda neo-laghail *q*, agus aon mhodh air bith eile, eucorach, no peacach, air na bhuineas d' ar coimhearsnach, a thabhairt no a chumail uaithe, no air sinn féin a dhèanamh saoibhir *r*; sannt *s*, bhi a' meas agus a' miannachadh maoin shaoghalta gu neo-chuimseach *t*, cùram agus dìchioll an-earbsach agus buaireasach, 'n an cruinneachadh sin 'n an coimhead, agus 'n an gnàthachadh *u*; farmad ri soirbheachadh dhaoin' eile *w*, agus mar an ceudna dìomhanas *x*, ana-caitheamh, iomairt struidheasach, agus gach aon mhodh eile, leis am bheil sinn gu neo-dhligheach, a' dèanamh cron, air ar maoin shaoghalta féin *y*, agus a' cumail gu h-eucorach uainn féin fòghnadh agus sòlas dligheach na maoine sin a thug Dia dhuinn *z*.

*y* Seum. ii. 15, 16; 1 Eoin iii. 17. *z* Eph. iv. 28. *a* Salm lxii. 10. *b* 1 Tim. i. 10. *c* Gnàth-Fhoc. xxix. 24; Salm l. 18. *d* Tes. iv. 6. *e* Gnàth-Fhoc. xi. 1, agus xx. 10. *f* Deut. xix. 14; Gnàth-Fhoc. xxiii. 10. *g* Amos

viii. 5; Salm xxxvii. 21. *h* Luc. xvi. 10–12. *i* Esec. xxii. 29; Lebh. xxv. 17. *k* Mat. xxiii. 25; Esec. xxii. 12. *l* Salm xv. 5. *m* Iob xv. 34. *n* 1 Cor. vi. 6–8; Gnàth-Fhoc. iii. 29, 30. *o* Isa. v. 8; Mic. ii. 2. *p* Gnàth-Fhoc. xi. 26. *q* Gnìomh. xix. 19, 24, 25. *r* Iob xx. 19; Seum. v. 4; Gnàth-Fhoc. xxi. 6. *s* Luc. xii. 15. *t* 1 Tim. vi. 5; Col. iii. 2; Gnàth-Fhoc. xxiii. 5; Salm lxii. 10. *u* Mat. vi. 25, 31, 34; Ecles. v. 12. *w* Salm lxxiii. 3, agus xxxvii. 1, 7. *x* 2 Tes. iii. 11; Gnàth-Fhoc. xviii. 9. *y* Gnàth-Fhoc. xxi. 17, agus xxiii. 20, 21, agus xxviii. 19. *z* Ecles. iv. 8, agus vi. 2; 1 Tim. v. 8.

*C.* 143. Ciod i an naothamh Aithne?

*F.* 'S i an naothamh àithne, Na tabhair fianuis bhréige an aghaidh do choimhearsnaich *a*.

*a* Ecsod. xx. 16.

*C.* 144. Ciod iad na dleasdanais a tha air an iarruidh 's an naothamh Aithne?

*F.* 'S iad na dleasdanais a tha air an iarruidh 's an naothamh àithne, an fhìrinn a choimhead 's a chur air a h-aghaidh eadar duin' is duine *b*; agus deadh ainm ar coimhearsnaich, co maith 's ar deadh ainm féin *c*; a bhi 'g ar taisbeanadh féin, agus a' seasamh air son na fìrinn *d*, agus o 'r cridhe gu tréibhdhireach *f*, toileach, *g*, soilleir *h*, agus gu h-iomlan *i*; an fhìrinn a labhairt, agus an fhìrinn a mhàin, ann an cùisibh breitheanais agus ceartais *k*, agus anns gach ni air bith eile *l*: meas seirceil air ar coimhearsnachaibh *m*, a bhi gràdhachadh, ag iarruidh, agus a' dèanamh aoibhneis 'n an deadh ainm *n*, a' foluch an anmhuinneachd *o*, agus a bhi fuidh dhoilghios air a son *p*; ag aideachadh gu toileach an tiodhlacan, agus an gràsan *q*, a' seasamh an neo-chiontais *r*, a bhi gu h-ullamh a' gabhail ri deadh iomradh *s*, agus gu mi-

thoileach ri droch iomradh m' an timchioll *t*, a' cur mi-mhisneich air luchd-tuaileis *u*, luchd-miodail *w*, agus luchd-sgainneil *x*; gràdh agus cùram d' ar deadh ainm féin, agus a sheasamh an uair a ta e feumail *y* a' coimhlionadh gheallana laghail *z*, a' fòghlum agus a' cur an gnìomh gach ni a ta fìor; a bhi còir, ionmhuinneach, agus fo dheadh iomradh *a*.

*b* Sech. viii. 16. *c* 3 Eoin, rann 12. *d* Gnàth-Fhoc. xxxi. 8, 9. *e* Salm xv. 2. *f* 2 Eachd. xix. 9. *g* 1 Sam. xix. 4, 5. *h* Ios. vii. 19. *i* 2 Sam. xiv. 18–20. *k* Lebh. xix. 15; Gnàth-Fhoc. xiv. 5, 25. *l* 2 Cor. i. 17, 18; Eph. iv. 25. *m* Eabh. vi. 9; 1 Cor. xiii. 7. *n* Rom. i. 8; 2 Eoin iv. 3; Eoin, rann 3, 4. *o* 2 Cor. ii. 4, agus xii. 21. *p* Gnàth-Fhoc. xvii. 9; 1 Phead. iv. 8. *q* 1 Cor. i. 4, 5, 7. 2 Tim. i. 4, 5. *r* 1 Sam. xxii. 14. *s* 1 Cor. xiii. 6, 7. *t* Salm xv. 3. *u* Gnàth-Fhoc. xxv. 23. *w* Gnàth-Fhoc. xxvi. 24, 25. *x* Salm. ci. 5. *y* Gnàth-Fhoc. xxii. 1; Eoin viii. 49. *z* Salm xv. 4. *a* Phil. iv. 8.

*C.* 145. Ciod iad na peacaidhean a tha air an toirmeasg 's an naothamh Aithne?

*F.* 'S iad na peacaidhean a tha air an toirmeasg 's an naothamh àithne, gach leth-trom air an fhìrinn, agus air deadh ainm ar coimhearsnaich, ionann 's air ar deadh ainm féin *b*, gu h-àraid ann am breitheanas follaiseach *c*, còmhdachadh meallta thabhairt seachad *d*, fianuisean breugach fhastadh, no ghnàthachadh *e*, a bhi le 'r fios, 'g ar taisbeanadh féin, agus a' tagradh as leth dhroch chùis, a bhi gu h-an-dàna a' spreigeadh agus a cumail sìos na fìrinn *f*, breth eucorach a thoirt a mach *g*, maith a ràdh ris an olc, agus olc ris a' mhaith, luigheachd a thoirt do 'n aingidh, do réir obair an fhìrein, agus do 'n fhìrean do réir obair an aingidh *h*; feall-sgrìobhadh *i*, a' cleith na fìrinn, tosdachd neo-iom-

chuidh ann an cùis cheart *k*, a bhi 'n ar tosd, an uair is còir achmhasan a thabhairt do 'n aingidh *l*, no casaid ri daoinibh eile *m* ; an fhìrinn a labhairt an àm neo-iomchuidh *n*, no gu mì-runach a chum droch crìche *o*, no a' fiaradh na fìrinn a chum seadh mearachdach *p*, no le briathraibh timchiollach, as an togar iomadh seadh, a chum leth-trom air an fhìrinn agus air ceartas *q* ; an neo-fhìrinn a labhairt *r*, breug *s*, sgainnealachadh *t*, cùl-chàineadh *u*, toibheum *w*, tuaileas *x* cogarsaich *y*, sgeig *z*, càineadh *a* ; a bhi tabhairt breth gu h-obann *b*, gu fiata *c*, agus gu leth-chothromach *d*, rùn, briathra, agus gnìomhara dhaoin' eile a thogail am mearachd *e*, miodal *f*, ràiteachas *g* ; meas no iomradh anabarrach, no ro shuarach oirnn féin, no air daoinibh eile *h* ; tiodhlaca agus gràsa Dhé àicheadh *i*, antromachadh nan lochda a 's lugha *k* ; a bhi foluch, a' gabhail lethsgeil, no lughdachadh peacaidh, an uair a tha sinn air ar gairm gu saor aideachadh *l*, foillseachadh neo-fheumail air anmhuinneachdaibh *m*, iomradh mealltach a thogail *n*, droch iomradh a ghabhail, no misneach a thoirt dhoibh *o*, agus ar cluas a dhruideadh an aghaidh cùis a sheasamh gu ceart *p* ; droch amharus *q*, farmad no doilghios ris a' chliù a thoilleas aon neach *r* ; dìchioll no miann air sin a lughdachadh *s*, aoibhneas ann an eas-onoir, agus mi-chliu *t*, dì-meas fanoideach *u*, ioghnadh amaideach *w*, briseadh air geallanaibh laghail *x* ; na nithe sin air am bheil deadh iomradh a leigeadh dhinn *y*, agus sinn féin a' cur an gnìomh, no gun sinn a' seachnadh, nan nithe sin a choisinn mi-chliu, no gun sinn 'g am bacadh ann an daoinibh eile, mheud 's a dh' fheudas sinn *z*.

*b* 1 Sam. xviii 28 ; 2 Sam. xvi. 3, agus i. 9, 10, 15, 16. *c* Lebh. xix. 15 ; Eabh. i. 4. *d* Gnàth-Fhoc. xix. 5, agus

vi. 16, 19. *e* Gnìomh. vi. 13. *f* Ier. ix 3, 5 ; Gnìomh. xxiv. 2, 5 ; Salm xii. 3, 4, agus lii. 1–4. *g* Gnàth-Fhoc. xvii. 15 ; 1 Rìgh xxi 9–14. *h* Isa. v. 23 ; Salm cxix. 60. *i* Luc. xix. 8 ; Luc. xvi. 5–7. *k* Lebh. v. 1 ; Deut. xiii. 8 ; Gnìomh. v. 3, 8, 9 ; 2 Tim. iv. 16, *l* 1 Rìgh i. 6 ; Lebh. xix. 17. *m* Isa. lix. 4. *n* Gnàth-Fhoc. xxix. 11. 1 Sam. xxii. 9, 10, le Salm lii. 1–4. *p* Salm lvi. 5 ; Eoin ii. 19, air a choimeas ri Mat. xxiv. 60, 61. *q* Gen. iii. 5, agus xxvi. 7, 9. *r* Isa. lix. 13. *s* Lebh. xix. 11 ; Col. iii. 9. *t* Salm l. 20. *u* Salm xv. 3. *w* Seum. iv. 11 ; Ier. xxxviii. 4. *x* Lebh. xix. 16. *y* Rom. i. 29, 30. *z* Gen. xxi. 9, air a choimeas ri Gal. iv. 29. *a* 1 Cor. vi. 10. *b* Mat. vii. 1. *c* Gnìomh. xxviii. 4. *d* Gen. xxxviii. 24 ; Rom. ii. 1. *e* Neh. vi. 6–8 ; Rom. iii. 8 ; Salm. lxix. 10 ; 1 Sam. i. 13–15 ; 2 Sam. x. 3. *f* Salm xii. 2, 3 *g* 2 Tim. iii. 2. *h* Luc. xviii. 9, 11 ; Rom. xii. 16 ; 1 Cor. iv. 6 ; Gnìomh xii. 22 ; Ecsod. iv. 10–14. *i* Iob. xxvii. 5, 6, agus iv. 6. *k* Mat. vii. 3–5. *l* Gnàth-Fhoc. xxviii. 13, agus xxx, 20 ; Gen. iii. 12, 13 ; Ier. ii. 35 ; 2 Rìgh. v. 25 ; Gen. iv. 9. *m* Gen. ix. 22 ; Gnàth-Fhoc. xxv. 9, 10. *n* Ecsod. xxiii. 1. *o* Gnàth-Fhoc. xxix. 12. *p* Gnìomh. vii. 56, 57 ; Iob xxxi. 13, 14. *q* 1 Cor. xiii. 5 ; 1 Tim. vi. 4. *r* Air. xi. 29 ; Mat. xxi. 15. *s* Esra iv. 12, 13. *t* Ier. xlviii. 27. *u* Salm xxxv. 15, 16, 21 ; Mat. xxvii. 28, 29. *w* Iud. 16 ; Gnìomh. xii. 22. *x* Rom. i. 31 ; 2 Tim. iii. 3. *y* 1 Sam. ii. 24. *z* Tuir. xiii. 12, 13 ; Gnàth-Fhoc. v. 8, 9, agus vi. 33.

*C.* 146. Ciod i an deicheamh Aithne?

*F.* 'S i an deicheamh àithne, Na sanntaich tigh do choimhearsnaich ; na sanntaich bean do choimhearsnaich, no 'oglach, no 'bhan-oglach, no 'dhamh, no 'asal, no aon ni a 's le d' choimhearsnach *a*.

*a* Ecsod. xx. 17.

*C.* 147. Ciod iad na dleasdanais a tha air an iarruidh 's an deicheamh Aithne?

*F.* 'S iad na dleasdanais a tha air an iarruidh 's an deicheamh àithne, bhi làn-thoilichte le ar staid féin *b*, agus fonn co seirceil, 'n ar n-uile anam, a bhi againn d' ar coimhearsnach, 's gu 'm bi ar n-uile ghluasad agus thogradh, an taobh stigh dhinn d' a thaobh-san a' ruith air a' mhaith sin uile is leis, agus 'g a chur sin air aghaidh *c*.

*b* Eabh. xiii. 5; 1 Tim. vi. 6. *c* Iob xxxi. 29; Rom. xii. 15; Salm cxxii. 7, 8, 9; 1 Tim. i. 5; Ester x. 3; 1 Cor. xiii. 4, 5, 6, 7.

*C.* 148. Ciod iad na peacaidhean a tha air an toirmeasg 's an deicheamh Aithne?

*F.* 'S iad na peacaidhean a tha air an toirmeasg 's an deicheamh àithne, a bhi mi-thoilichte le 'r staid féin *d*; farmad *e* agus doilghios ri maith ar coimhearsnaich *f*, maille ri gach uile thogradh, no gluasad, mi-riaghailteach 'n ar n-inntinnibh, a chum aon ni a 's leis *g*.

*d* Rìgh xxi. 4; Ester v. 13; 1 Cor. x. 10. *e* Gal. v. 26; Seum. iii. 14, 16. *f* Salm cxiii. 9, 10; Neh. ii. 10. *g* Rom. vii. 7, 8, agus xiii. 9; Col. iii. 5; Deut. v. 21.

*C.* 149. Am bheil duine air bith comasach air Aitheantaibh Dhé a choimhead gu foirfe?

*F.* Cha 'n 'eil duine air bith comasach dheth féin *h*, no thaobh gràs air bith a tha e faghail anns a' bheatha so, air àitheantaibh Dhé a choimhead gu foirfe *i*, ach tha e 'g am briseadh gach là, ann an smuaintibh *k*, ann am focal, agus ann an gnìomh *l*.

*h* Seum. iii. 2; Eoin xv. 5; Rom. viii. 3. *i* Ecles. vii. 20; Eoin i. 8, 10; Gal. 5, 17; Rom. vii. 18, 19; Gen. vi. 5, agus viii. 21. *l* Rom. iii. 9–21 Seum. iii. 2–13.

*C.* 150. Am bheil gach uile bhriseadh air lagh Dhé co uamharra r' a chéile, annta féin, agus am fianuis Dé?

*F.* Cha 'n 'eil gach uile bhriseadh air lagh Dhé, co uamharra r' a chéile; ach tha cuid do pheacaidh annta féin, agus do thaobh nithe éigin a tha 'g an an-tromachadh, ni 's uamharra na chéile am fianuis Dé *m*.

*m* Eoin xix. 11; Esec. viii. 6, 13, 15; 1 Eoin v. 16; Salm lxxviii. 17, 32, 56.

*C.* 151. Ciod iad na nithe sin, a tha 'g an-tromachadh a' pheacaidh, air chor 's gu bheil cuid do pheacaidhean, ni 's uamharra na peacaidhean eile?

*F.* Tha peacaidhean air an an-tromachadh,—I. A thaobh an tì a tha dèanamh an lochd *n*; ma thàinig iad gu tuilleadh aois *o*, tuilleadh dearbhaidh, no gràis *p*, no ma tha iad ainmeil do thaobh aideachaidh *q*, thiodhlaca *r*, inbhe *s*, no dreuchda *t*, 'n an luchd-iùil do dhaoin' eile *u*, agus gur cosmhuil gu 'n lean daoin' eile an eiseimpleir *w*.

*n* Ier. ii. 8. *o* Iob xxxii. 7, 9; Ecles. iv. 13. *p* 1 Rìgh xi. 4, 9. *q* 2 Sam. xii. 14; 1 Cor. v. 1. *r* Seum. iv. 17. Luc. xii. 47, 48. *s* Ier. v. 4, 5. *t* 2 Sam. xii. 7, 8, 9; Esec. viii. 11, 12. *u* Rom. ii. 17–25. *w* Gal. ii. 11–15.

II. Do thaobh na muinntir air an dèanar lochd *x*, ma 's ann gu neo-mheadhonach an aghaidh Dhé *y*, an aghaidh a bhuadhaibh *z*, agus 'aoraidh *a*, an aghaidh Chriosd agus a ghràis *b*, an aghaidh an Spioraid Naoimh *c*, a theisteis *d*, agus 'oibreachaidh *e*; an aghaidh 'uachdaran, dhaoine mòr-inbheach *f*, agus iadsan ris am bheil gu h-àraid dàimh againn, agus ceangal oirnn *g*, an aghaidh aon neach do na

naoimh *h*, gu h-àraid bràithribh anmhunn *i*, an aghaidh an anama-san, no anam neach air bith eile *k*, agus maith coitchionn nan uile, no mhòran dhaoine *l*.

*x* Mat. xxi. 38, 39. *y* 1 Sam. ii. 25; Gnìomh. v. 4; Salm li. 4. *z* Rom. ii. 4. *a* Mal. i. 8, 14. *b* Eabh. ii. 2, 3, agus xii. 25. *c* Eabh. x. 29; Mat. xii. 31, 32. *d* Eph. iv. 30. *e* Eabh. vi. 4, 5, 6. *f* Iud. 8; Air. xii. 8. 9; Isa. iii. 5. *g* Gnàth-Fhoc. xxx. 17; 2 Cor. xii. 15; Salm lv. 12–16. *h* Seph. ii. 8–11; Mat. xviii. 6; 1 Cor. vi. 8; Taisb. xvii. 6. *i* 1 Cor. viii. 11, 12; Rom. xiv. 13, 15, 21. *k* Eph. xiii. 19; 1 Cor. viii. 12; Taisb. xviii. 13; Mat. xxiii. 15. *l* 1 Tes. ii. 15, 16; Ios. xxii. 20; Gnàth-Fhoc. vi. 30, 31, 32, 33.

III. Do thaobh nàduir agus gne an lochd; ma tha e gu dìreach an aghaidh litir an lagha *n*, ma tha e a' briseadh iomadh àithne, ma tha iomadh peacadh ann *o*, ma tha e cha 'n e mhàin air a ghineamhuinn 's a' chridhe, ach a' briseadh a mach ann am briathraibh agus gnìomharaibh *p*, a' toirt oi'bheim do dhaoinibh eile *q*, agus ma 's ni nach feudar leasachadh a thoirt ann *r*; ma tha e 'n aghaidh mheadhona *s*, thiodhlacan *t*, bhreitheanas *u*, an aghaidh solus nàduir *w*, mothachadh ar coguis féin *x*, earail fhollaiseach no dhìomhair *y*, smachdachadh-Eaglais *z*, peanas o Uachdaranaibh saoghalta *a*, agus an aghaidh ar n-ùrnuighean féin, ar rùn, ar geallanna *b*, ar bòidean *c*, ar co-cheangail *d*, ri Dhia, no ri dhaoinibh eile *e*; ma tha e air a dhèanamh gu suidhichte *f*, gu toileil *g*, gu dàna *h*, gu mi-nàrach *i*, gu bòsdail *k*, gu mì-runach *l*, gu tric *m*, gu ceann-laidir *n*, le tlachd *o*, le buannachd ann *p*, le ath-thuiteam an déigh aithreachais *q*.

*n* Esra ix. 10, 11, 12; 1 Rìgh xi. 9, 10. *o* Col. iii. 5;

1 Tim. vi. 10; Gnàth-Fhoc. v. 8–12, agus vi. 32, 33; Ios. vii. 21; Seum. i. 14, 15; Mat. v. 22. *p* Mic. ii. 1. *q* Mat. xviii. 7; Rom. ii. 23, 24. *r* Deut. xxii. 22, air a choimeas ri 28, 29; Gnàth-Fhoc. vi. 32–35. *s* Mat. xi. 21–25; Eoin xv. 22. *t* Isa. i. 3; Deut. xxxii. 6. *u* Amos iv. 8–11; Ier. v. 3. *w* Rom. i. 26, 27. *x* Rom. i. 32; Dan. v. 22; Tit. iii. 10, 11. *y* Gnàth-Fhoc. xxix. 1, 2; Tim. iii. 10. *z* Mat. xviii. 17. *a* Gnàth-Fhoc. xxvii. 22; Gnàth-Fhoc. xxiii. 35. *b* Salm lxxviii. 34–37; Ier. ii. 20; Ier. xlii. 5, 6, 20, 21. *c* Ecles. v. 4–6; Gnàth-Fhoc. xx. 25. *d* Lebh. xxvi. 25. *e* Gnàth-Fhoc. ii. 17; Esec. xvii. 18, 19. *f* Salm xxxvi. 4. *g* Ier. vi. 16. *h* Air. xv. 30; Ecsod. xxi. 14. *i* Ier. iii. 3; Gnàth-Fhoc. vii. 13. *k* Salm lii. 1. *l* 3 Eoin 10. *m* Air. xiv. 22. *n* Sech. vii. 11, 12. *o* Gnàth-Fhoc. ii. 14. *p* Isa. lvii. 17. *q* Ier. xxxvi. 8, 9, 10, 11; 2 Phead. ii. 20–22.

IV. Tha peacaidhean air an an-tromachadh a thaobh an ama *r*, agus an àit *s*, anns an dèanar an lochd, ma 's ann air là an Tighearna *t*, no air amannaibh eile 's a' bheil Dia air aoradh *u*, no air ball rompa sin *w*, no 'n an déigh *x*, no còmhnadh eile chum a leithid so do dhroch-ghiùlan a bhacadh, no a leigheas *y*, ma 's ann gu follaiseach, no am fianuis dhaoin' eile, air am bheil e cosmhuil gu 'm bi iad air am brosnuchadh, no air an truailleadh leis *z*.

*r* 2 Rìgh v. 26. *s* Ier. vii. 10; Isa. xxvi. 10. *t* Esec. xxiii. 37–39. *u* Isa. lviii. 2–5; Air. xxv. 6, 7. *w* 1 Cor. xi. 20, 21. *x* Ier. vii. 8–10; Gnàth-Fhoc. vii. 14, 15; Eoin xiii. 27, 30. *y* Esra ix. 13, 14. *z* 2 Sam. xvi. 22. 1 Sam. ii. 22–24.

*C.* 152. Ciod a tha gach aon pheacadh a' toilltinn air làimh Dhé?

*F.* Air do gach uile pheacadh, seadh fòs, am peacach a 's lugha, bhi an aghaidh àrd-Thighearnais *a*,

maitheis *b*, agus naomhachd Dhé *c*, agus an aghaidh a lagha chothromaich-sa *d*, tha e a' toilltinn 'fheirge-sa agus a mhallachd *e*, araon 's a' bheatha so *f*, agus 's a' bheatha tha ri teachd *g*; agus cha 'n fheudar dìoladh air a shon ach le fuil Chriosd *h*.

*a* Seum. ii. 10, 11. *b* Ecsod. xx. 1, 2; Hab. i. 13; Lebh. x. 3, agus xi. 44, 45; 1 Eoin iii. 4; Rom. vii. 12. *c* Eph. v. 6; Gal. iii. 10. *d* 1 Eoin. iii. 4. *e* Eph. v. 6. Gal. iii. 6, vii. 12. *f* Tuir. iii. 39; Deut. xxviii. 15, gu deireadh. *g* Mat. xxv. 41; Eabh. ix. 22. *h* 1 Phead. i. 18, 19.

*C.* 153. Ciod a tha Dia ag iarruidh oirnn, chum gu 'n rachadh sinn as o 'fheirg agus o 'mhallachd, a thoill sin do thaobh brisidh an lagha?

*F.* A chum gu 'n rachadh sinn as o fheirg agus o mhallachd Dhé, a thoill sinn do thaobh brisidh an lagha, tha e 'g iarruidh aithreachais do thaobh Dhé, agus creidimh do thaobh ar Tighearn Iosa Criosd *i*; agus gnàthachadh dìchiollach air na meadhonaibh o 'n leith muigh, leis am bheil Criosd a' co-pàirteachadh ruinn shochairean 'eadar-mheadhonaireachd féin *k*.

*i* Gnìomh. xx. 21; Mat. iii. 7, 8; Luc. xiii. 3, 5; Gnìomh. xvi. 30, 31; Eoin iii. 16, 18. *k* Gnàth-Fhoc. ii. 1–6, agus viii. 33, gu deireadh.

*C.* 154. Ciod iad na meadhona gnàthaichte o 'n leth muigh leis am bheil Criosd a' co-pàirteachadh ruinn shochairean 'eadar-mheadhonaireachd féin?

*F.* 'S iad na meadhona gnàthaichte o 'n leth muigh, leis am bheil Criosd a' co-pàirteachadh r' a Eaglais shochairean 'eadar-mheadhonaireachd féin, 'òrduighean féin uile, gu h-àraid am focal, sàcramainte, agus ùrnuigh, a ta gu h-uile air an dèan-

amh éifeachdach chum slàinte do na daoinibh tagh-ta *l*.

*l* Mat. xxviii. 19, 20; Gnìomh. ii. 42, 46, 47.

*C.* 155. Cionnus a tha 'm focal air a dhèanamh éifeachdach chum slàinte?

*F.* Tha Spiorad Dhé a' tabhairt air leughadh ar fhocail, ach gu h-àraid air searmonachadh an fhocail, a bhi 'n a mheadhon éifeachdach, a chum peacaich a shoillseachadh *m*, am fàgail ris, agus an irioslachadh *n*, an iomain asda féin, agus a chum an tarruing gu Criosd *o*, a chum mar an ceudn' an dèanamh cosmhuil r' a ìomhaigh-sa *p*, agus an ceannsachadh d' a thoil *q*, an neartachadh an aghaidh bhuairidhean, agus thruaillidheachdan *r*, an cur suas ann an gràs *s*, agus an cridhe dhaighneachadh ann an naomhachd, agus ann an comhfhurtachd trid creidimh a chum slàinte *t*.

*m* Neh. viii. 8; Gnìomh. xxvi. 18; Salm xix. 8. *n* 1 Cor. xiv. 24, 25; 2 Eachd. xxxiv. 18, 19, 26, 27, 28. *o* Gnìomh. ii. 37, 41, agus viii. 27–39. *p* 2 Cor. iii. 18. *q* 2 Cor. x. 4–6; Rom. vi. 17. *r* Mat. iv. 4, 7, 10; Eph. vi. 16, 17; Salm xvii. Salm xix. 11; 1 Cor. x. 10, 11. *s* Gnìomh. xx. 32; 2 Tim. iii. 15–17. *t* Rom. xvi. 25; 1 Tes. iii. 2, 10, 11, 13; Rom. xv. 4, agus x. 13–17, agus i. 16.

*C.* 156. An còir do na h-uile dhaoinibh am focal a leughadh?

*F.* Ged nach còir a cheadachadh do na h-uile dhaoinibh am focal a leughadh gu follaiseach do 'n choimhthional *u*, gidheadh tha e mar fhiachaibh air gach uile neach air leth, a leughadh, air leth leo féin *w*, agus le 'n teaghlaichibh *x*, agus a chum na criche so, is còir na sgriobtuire naomh a tharruing,

as na ceud chànainibh gu cainnt choitchionn gach dùthcha *y*.

*u* Deut. xxxi. 9, 11, 12, 13; Neh. viii. 2, 3, agus ix. 3–5. *w* Deut. xvii. 19; Taisb. i. 3; Eoin v. 39; Isa. xxxiv. 16. *x* Deut. vi. 6–9; Gen. xviii. 17, 19; Salm lxxxviii. 5–7. *y* 1 Cor. xiv. 6, 9, 11, 12, 15, 16, 24, 27, 28.

*C.* 157. Cionnus is còir focal Dé a leughadh?

*F.* 'S còir na Sgriobtuire naomh a leughadh, le meas mòr, urramach orra *z*, le làn dearbhachd gur iad focal Dé iad *a*, agus gur esan a mhàin, a dh' fheudas ar dèanamh comasach air an tuigsinn *b*, le togradh fòs a chum toil Dhé, a ta air a foillseachadh annta, aithneachadh, a chreidsinn, agus a fhreagradh *c*; le dìchioll mar an ceudna *d*, agus le aire do 'n chùis mu 'm bheil iad, agus do 'n chrìch chum am bheil iad *e*, le beachd-smuaineachadh orra *f*, le 'n cur ruinn *g*, le féin-àicheadh *h*, agus le h-ùrnuigh *i*.

*z* Salm xix. 10; Neh. viii. 3–10; Ecsod. xxiv. 7; 2 Eachd. xxxiv. 27; Isa. lxvi. 2. *a* 2 Phead. i. 19, 20, 21. *b* Luc. xxiv. 45; 2 Cor. iii. 13–16. *c* Deut. xvii. 19, 20. *d* Gnìomh. xvii. 11. *e* Gnìomh. viii 30, 34; Luc x. 26–28. *f* Salm i. 2, agus cxix. 97. *g* 2 Eachd. xxxiv. 21. *h* Gnàth-Fhoc. iii. 5; Deut. xxxiii. 3. *i* Gnàth Fhoc. iii. 1–7; Salm cxix. 18; Neh. viii. 6, 8.

*C.* 158. Cò leis is còir focal Dé, bhi air a shearmonachadh?

*F.* Is còir do fhocal Dé bhi air a shearmonachadh leo-san a mhàin aig am bheil tiodhlaca diongmholta *k*, agus a tha mar an ceudna gu h-iomchuidh air an dearbhadh agus air an gairm chum na dreuchd sin *l*.

*k* 1 Tim. iii, 2, 6; Eph. iv. 8–11; Hos. iv. 6; Mal. ii. 7; 2 Cor. iii. 6. *l* Ier. xiv. 15; Rom. x. 15; Eabh. v. 4; 1 Cor. xii. 28, 29; 1 Tim. iii. 10; 1 Tim. iv. 14; 1 Tim. v. 22.

*C.* 159. Cionnus is còir dhoibh-san a tha air an gairm chuige sin, am focal a shearmonachadh?

*F.* 'S còir dhoibh-san, a tha air an gairm, a chum saothrachadh ann am ministrealachd an fhocail, teagasg fallain a shearmonachadh *m*, agus sin gu dìchiollach *n*, ann an àm, agus á h-àm *o*, gu soilleir *p*, cha 'n ann am millseachd bhriathar gliocais dhaoine, ach ann an làn-fhoillseachadh dhearbhachd an Spioraid, agus ann an cumhachd *q*, gu tairis *r*, a' foillseachadh comhairle Dhé, gu h-iomlan *s*, gu h-eagnuidh *t* 'g an cur féin ri h-uireasbhuidh agus tuigse an luchd-éisdeachd *u*, gu h-eudmhor *w*, le teas-ghràdh do Dhia *x*, agus do anamaibh a shluaigh *y*, gu tréibhdhireach *z*, a' cur mar chrìoch rompa, esan a ghlòrachadh *a*, iadsan iompachadh *b*, agus an altrum suas *c*, agus an sàbhaladh *d*.

*m* Tit. ii. 1, 8. *n* Gnìomh. xviii. 25. *o* 2 Tim. iv. 2. *p* 1 Cor. xiv. 19. *q* 1 Cor. ii. 4. *r* Ier. xxiii. 28; 1 Cor. iv. 1, 2. *s* Gnìomh. xx. 27. *t* Col. i. 28; 2 Tim. ii. 15. *u* 1 Cor. iii. 2; Eabh. v. 12–14; Luc. xii. 42. *w* Gnìomh. xviii. 25. *x* 2 Cor. v. 13, 14; Phil. i. 15–17. *y* Col. iv. 12; 2 Cor. xii. 15. *z* 2 Cor. ii. 17; 2 Cor. iv. 2. *a* Tes. ii. 4–6; Eoin vii. 18. *b* 1 Cor. ix. 19–22. *c* 2 Cor. xii. 19; Eph. iv. 12. *d* 1 Tim. iv. 16; Gnìomh. xxvi. 16–18.

*C.* 160. Ciod tha air 'iarruidh orra-san, a tha 'g éisdeachd an fhocail, air a shearmonachadh?

*F.* Iarrar orra-san a tha 'g éisdeachd an fhocail air a shearmonachadh, a bhi feitheamh air le dìchioll *e*, ullachadh *f*, agus ùrnuigh *g*, an ni a chluinn-

eas iad a rannsachadh leis na sgriobtuiribh *h*, an fhìrinn a ghabhail le creidimh *i*, le gràdh *k*; le ciùineas *l*, agus inntinn ealamh *m*, mar fhocal Dé *n*; a bhi beachd-smuaineachadh *o*, agus a' còmhradh air *p*, iad 'g a fholach 'n an cridhibh *q*, agus a thoradh a thoirt a mach 'n am beatha *r*.

*e* Gnàth-Fhoc. viii. 34. *f* 1 Phead. ii. 1, 2; Luc. viii. 18. *g* Salm cxix. 18; Eph. vi. 18, 19. *h* Gnìomh. xvii. 11. *i* Eabh. iv. 2. *k* 2 Tes. ii. 10. *l* Seum. i. 21. *m* Gnìomh. xvii. 11. *n* 1 Tes. ii. 13. *o* Luc. ix. 44; Eabh. ii. 1. *p* Luc. xxiv. 14; Deut. vi. 6, 7. *q* Gnàth-Fhoc. ii. 1; Salm cxix. 11. *r* Luc. viii. 15; Seum. i. 25.

*C.* 161. Cionnus a tha na Sàcramainte, air an deanamh 'n am meadhonaibh éifeachdach chum slàinte?

*F.* Tha na Sàcramainte air an dèanamh 'n am meadhonaibh éifeachdach chum slàinte, cha 'n ann o chumhachd air bith annta féin, no o bhrìgh air bith a tha teachd o dhiadhachd, no o rùn, an tì leis am bheil iad air am frithealadh, ach a mhàin trid oibreachadh an Spioraid Naoimh, agus trid bheannachadh Chriosd, leis an d' òrduicheadh iad *s*.

*s* 1 Phead. iii. 21; Gnìomh. viii. 13, le 23; 1 Cor. iii. 6, 7, agus xii. 13.

*C.* 162. Ciod e sin Sàcramaint?

*F.* Sàcramaint, is òrdugh naomh e, agus air a shuidheachadh le Criosd 'n a Eaglais *t*, a chum sochairean na h-Eadar-mheadhonaireachd *u*, a chiallachadh a sheulachadh, agus a thabhairt seachad *w*, dhoibh-san a tha 'n taobh stigh do cho-cheangal nan gràs *x*, a chum an creidimh, agus na h-uile ghràsa eile, a neartachadh agus a mheudachadh *y*; iadsan a

cheangal ri h-ùmhlachd *z*, a chum mar an ceudna an gràdh agus an co-chomunn r' a chéile thaisbeanadh agus altrum *a*, agus eadar-dhealachadh a chur eatorra-san, agus a' mhuinntir a ta 'n leth muigh *b*.

*t* Gen. xvii. 7, 10; Ecsod. xii. caib.; Mat. xxviii. 19, agus xxvi. 26, 27, 28. *u* Rom. iv. 11; 1 Cor. xi. 24, 25. *w* Rom. xv. 8; Ecsod. xii. 48. *x* Gnìomh. ii. 38; 1 Cor. x. 16. *y* Rom. iv. 11; Gal. iii. 27. *z* Rom. vi. 3, 4; 1 Cor. x. 21. *a* Eph. iv. 2–5; 1 Cor. xii. 16. *b* Eph. ii. 11, 12; Gen. xxxiv. 14.

*C.* 163. Ciod iad na h-earrannan a tha ann an Sàcramaint?

*F.* Tha dà chuid ann an Sàcramaint, 's e a' cheud chuid diubh, comhara faicsinneach o 'n leth muigh, air a ghnàthachadh do réir òrduigh Chriosd féin, agus is e 'n dara cuid gràs spioradail, o 'n leth stigh, air a chiallachadh leis a' cheud chuid *c*.

*c* Mat. iii. 11; 1 Phead. iii. 21; Rom. ii. 28, 29.

*C.* 164. Cia lion Sàcramaint a dh' òrduich Criosd 'n a Eaglais, fuidh 'n Tiomnadh Nuadh?

*F.* Dh'òrduich Criosd 'n a Eaglais, fuidh 'n Tiomnadh Nuadh, dà Shàcramaint a mhàin, Am baisteadh agus Suipeir an Tighearna *d*.

*d* Mat. xxviii. 19; 1 Cor. xi. 20, 23; Mat. xxvi. 26–28.

*C.* 165. Ciod e Baisteadh?

*F.* Am baisteadh, is sàcramaint an Tiomnaidh Nuaidh e, anns an d' òrduich Criosd, ionnlad le h-uisge, ann an ainm an Athar, a' Mhic, agus an Spioraid Naoimh *e*, gu bhi 'n a chomhara agus 'n a sheula, air ar suidheachadh ann féin *f*, air maithean-

as peacaidh trid 'fhola-sa *g*, agus air ar n-ath-ghin-eamhuinn trid a Spioraid *h*, air uchd-mhacachd mar an ceudna *i*, agus aiseirigh a chum na beatha mair-eannaich *k*; agus leis am bheil a' mhuinntir a bhaist-ear, air an gabhail air mhodh chràbhaidh a steach do 'n Eaglais fhaicsinneich *l*, agus a' dol fuidh cheangal follaiseach agus aidichte gur leis an Tigh-earn iad gu h-iomlan, agus leis-san a mhàin *m*.

*e* Mat. xxviii. 19. *f* Gal. iii. 27. *g* Marc. i. 4; Taisb. i. 5. *h* Tit. iii. 5; Eph. v. 26. *i* Gal. iii. 26, 27. *k* 1 Cor. xv. 29; Rom. vi. 5. *l* 1 Cor. xii. 13. *m* Rom. vi. 4.

*C.* 166. Cò d' an còir am baisteadh a fhritheal-adh?

*F.* Cha chòir am baisteadh a fhrithealadh, do neach air bith, tha 'n taobh muigh do 'n Eaglais fhaicsinneich, agus mar sin 'n an coigrich do cho-cheangal a' gheallaidh, gus an aidich iad an creid-imh ann an Criosd, agus an ùmhlachd dha *n*; ach naoidheana a' teachd o phàrantaibh a ta araon, no a mhàin a h-aon diubh ag aideachadh creidimh ann an Criosd, agus ùmhlachd dha, tha iad d' a thaobh sin, an taobh stigh do 'n cho-cheangal, agus is còir am baisteadh *o*.

*n* Gnìomh. viii. 36, 37, agus ii. 38. *o* Gen. xvii. 7, 9, le Gal. iii. 9, 14, agus Col. ii. 11, 12, agus Gnìomh. ii. 38, 39, agus Rom. iv. 11, 12; 1 Cor. vii. 14; Mat. xxviii. 19; Luc. xviii. 15, 16; Rom. xi. 16.

*C.* 167. Cionnus is còir dhuinn ar baisteadh a bhuileachadh?

*F.* An dleasdanas feumail sin, ach a tha air a leig-eadh gu mòr fo dhearmad, eadhon buileachadh a' bhaistidh, is còir a choimhlionadh leinn, rè fad ar

beatha gu h-iomlan, gu h-àraid an àm buairidh agus 'n uair tha sinn a làthair an àm a fhrithealaidh do dhaoinibh eile *p*: agus sin le bhi gu dùrachdach, agus gu taingeil a' gabhail a nàduir gu cridhe; agus nan crìoch chum an d'òrduich Criosd e; gach còir àraid, agus na sochairean a tha air an tabhairt seachad, agus air an seulachadh leis, agus ar bòid fhollaiseach féin a thug sinn ann *q*; agus le bhi air ar n-irioslachadh air son ar truaillidheachd pheacaich féin, agus ar n-easbhuidh ann an gràs a' bhaistidh, is a thaobh ar co-cheangail *r*, agus air son ar gluasad 'n a aghaidh; le bhi fàs suas a chum làndearbhachd air maitheanas peacaidh, agus air gach uile bheannachadh eile, a ta air a sheulachadh dhuinn anns an t-sàcramaint so *s*; le bhi tarruing neart o bhàs agus aiseirigh Chriosd, anns am bheil sinn air ar baisteadh, a chum marbhadh a' pheacaidh, agus a chum beothachadh gràis *t*, agus le bhi dèanamh dìchill gu ar beatha chaitheamh trid creidimh *u*, agus ar giùlan bhi ann an naomhachd, agus ann am fìreantachd *w*, mar dhaoinibh thug suas an ainm do Chriosd ann am baisteadh *x*, agus a chum gluasad ann an gràdh bràthaireil, mar dhaoinibh a tha air am baisteadh trid an aoin Spioraid, a chum aon chorp *y*.

*p* Col. ii. 11, 12; Rom. vi. 4, 6, 11. *q* Rom. vi. 3–5. *r* 1 Cor. i. 11, 12, 13; Rom. vi. 2, 3. *s* Rom. iv. 11, 12; 1 Phead. iii. 21. *t* Rom. vi. 3–5. *u* Gal. iii. 26, 27. *w* Rom. vi. 22. *x* Gnìomh. ii. 38. *y* 1 Cor. xii. 13, 25, 26, 27.

*C.* 168. Ciod i Suipeir an Tighearna?

*F.* Suipeir an Tighearna, is Sàcramaint an Tiomnaidh Nuaidh i *z*, anns am bheil bàs Chriosd air 'fhoillseachadh, le h-aran agus fìon, a thabhairt

agus a ghabhail, do réir òrduigh Iosa Criosd; agus iadsan a tha a' comunnachadh gu h-iomchuidh, tha iad a' beathachadh an anama air a chorp-sa, agus air 'fhuil, a chum an altruim spioradail, agus am fàs ann an gràs *a*: tha 'n aonadh agus an co-chomunn ris, air an daighneachadh dhoibh *b*, tha iad a' taisbeanadh, agus ag ath-nuadhachadh am buidheachais *c*, agus an ceangail do Dhia *d*, an gràidh d' a chéile, agus an caomh chompanas r' a chéile, mar bhuill an aoin chuirp dhìomhair cheudna *e*.

*z* Luc. xxii. 20. *a* Mat. xxvi. 26–28; 1 Cor. xi. 23–26. *b* 1 Cor. x. 16. *c* 1 Cor. xi. 24–26. *d* 1 Cor. x. 14, 15, 16, 21. *e* 1 Cor. x. 17.

*C.* 169. Cionnus a dh'òrduich Criosd, an t-aran agus am fìon bhi air an toirt, agus air am gabhail, ann an Sàcramaint suipeir an Tighearna?

*F.* Dh'òrduich Criosd do Mhinisteiribh 'fhocail, ann am frithealadh sàcramaint suipeir an Tighearna, an t-Aran agus am Fìon a chur air leth o fheumaibh coitchionn, le briathraibh an òrduchaidh; le buidheachas, agus le h-ùrnuigh, an t-aran a ghlacadh agus a bhriseadh, agus an sin an t-aran agus am fìon araon a thabhairt do 'n luchd-comunnachaidh; d' an còir, a bhrìgh an òrduigh cheudna, an t-aran a ghabhail agus 'itheadh agus am fìon òl, mar chuimhneachadh taingeil, gu robh corp Chriosd air a bhriseadh, agus air a thabhairt, agus 'fhuil air a dòrtadh air an son *f*.

*f* 1 Cor. xi. 23, 24; Mat. xxvi. 26, 27, 28; Marc. xiv. 22, 23, 24; Luc. xxii. 19, 20.

*C.* 170. Cionnus a tha iadsan a ta comunnachadh gu h-iomchuidh ann an suipeir an Tighearna, a beathachadh air corp agus air fuil Chriosd?

*F.* Mar nach eil corp agus fuil Chriosd, a làthair gu corporra, no gu feòlmhor, fuidh 'n aran agus fuidh 'n fhìon, mar nach 'eil corp agus fuil Chriosd annta, no maille riu *g*, ann an suipeir an Tighearna, ach gidheadh air mhodh spioradail a làthair do chreìdimh an neach a ta 'g an gabhail le creidimh, co fìor agus co cinnteach, 's a tha an t-aran agus am fìon féin a làthair d' an ceud-fathaibh corporra *h*; mar sin, tha iadsan a ta comunnachadh gu h-iomchuidh ann an suipeir an Tighearna, a' tarruing beatha o chorp agus o fhuil Chriosd, cha 'n ann air mhodh chorporra, no fheòlmhor, ach air mhodh spioradail; gidheadh 's ann gu fìor agus gu cinnteach a nithear so *i*, am feadh le chreidimh, a tha iadsan a' gabhail, agus a' cur riutha féin, Chriosd air a cheusadh, agus uile shochairean a bhàis *k*.

*g* Gnìomh. iii. 21. *h* Mat. xxvi. 26, 28. *i* Cor. xi. 24–29 ; 1 Cor. x. 16.

*C.* 171. Cionnus is còir dhoibh-san a tha gabhail Sàcramaint suipeir an Tighearna, iad féin ulluchadh mu 'n tig iad d' a h-ionnsuidh?

*F.* Is còir dhoibh-san a tha gabhail Sàcramaint suipeir an Tighearn, iad féin ulluchadh fa 'comhair, mu 'n tig iad, le iad féin a cheasnachadh *l*, mu thimchioll iad féin a bhi ann an Criosd *m*, mu 'n peacaidhean agus an uireasbhuidhean *n*, mu fhìrinn agus mu thomhas an eòlais *o*, an creidimh *p*, an aithreachais *q*, an gràidh do Dhia, agus do na bràithraibh, *r*, an seirc do na h-uile dhaoinibh *s*, a' tabhairt maitheanais dhoibh-san a rinn eucoir orra *t*; mu 'n togradh an déigh Chriosd *u*, agus mu 'n nuadhùmhlachd *w*, agus le bhi ag ath-nuadhachadh gnàth-

achaidh nan gràsa sin *x*, trid beachd-smuaineachadh dùrachdach *y*, agus ùrnuigh thréibhdhireach *z*.

*l* 1 Cor. xi. 28. *m* 2 Cor. xiii. 5. *n* 1 Cor. v. 7, air a choimeas ri Ecsod. xii. 15. *o* 1 Cor. xi. 29. *p* 1 Cor. xiii. 5; Mat. xxvi. 28. *q* Sech. xii. 10; 1 Cor. xi. 31. *r* 1 Cor. x. 16, 17; Gnìomh. ii. 46, 47. *s* 1 Cor. v. 8, agus xi. 18, 20. *t* Mat. v. 23, 24. *u* Isa. lv. 1; Eoin vii. 37. *w* 1 Cor. v. 7, 8; 1 Cor. xi. 25, 26, 28; Eabh. x. 21, 22, 24; Salm xxvi. 6. *y* 1 Cor. xi. 24, 25. *z* 2 Eachd. xxx. 18, 19; Mat. xxvi. 26.

*C.* 172. An còir do neach air am bheil amharus mu thimchioll e féin a bhi ann an Criosd, no e bhi air 'ulluchadh gu h-iomchuidh, teachd a dh'ionnsuidh Suipeir an Tighearna?

*F.* Feudaidh neach air am bheil amharus mu thimchioll féin a bhi ann an Criosd, no e bhi air ulluchadh gu h-iomchuidh fa chomhair Sàcramaint suipeir an Tighearn, fìor chòir a bhi aig' air Criosd, ged nach 'eil e fathast dearbhta mu dhéibhinn *a*, agus ann am meas Dhé, tha so aige, ma tha a' bhreithneachadh mu thimchioll féin e bhi dh'easbhuidh Chriosd 'g a ruigsinn gu h-iomchuidh *b*; agus e gu neo-chealgach ag iarruidh bhi air 'fhaotainn ann an Criosd *c*, agus a' pilleadh o aingidheachd *d*, agus anns a' chor so, (do bhrìgh gu bheil geallaidhean air an òrduchadh, a chum furtachd, eadhon do Chriosduidhibh anmhunn, agus amharus aca mu 'n staid féin *e*;) is còir dha a neo-chreidimh féin a chaoidh *f*, agus saothair a chaitheadh a chum an ni a ta mar cheist air 'fhuasgladh *g*; agus air dha so a dhèanamh, feudaidh e, agus is còir dha teachd gu Suipeir an Tighearna, a chum gu 'm biodh e ni 's mò air a neartachadh *h*.

*a* Isa. l. 10; 1 Eoin v. 13; Salm lxxxviii, gu h-iomlan; Salm lxxvii. 1–12; Ionah ii. 4, 7. *b* Isa. liv. 7–10; Mat. v. 3, 4; Salm xxxi. 22, agus lxxiii. 13, 22, 23. *c* Phil. iii. 8, 9; Salm x. 17, agus xlii. 1, 2, 5, 11. *d* 2 Tim. ii. 19; Isa. l. 10; Salm lxvi. 18–20. *e* Isa. xl. 11, 29, 31; Mat. xi. 28, agus xii. 20, agus xxvi. 28. *f* Marc. ix. 24. *g* Gnìomh. ii. 37, agus xvi. 30; Rom. iv. 11; 1 Cor. xi. 28.

*C.* 173. An còir neach air bith, a tha 'g aideachadh a' chreidimh, agus leis am miannach teachd gu suipeir an Tighearn, a chumail air 'ais uaithe?

*F.* 'A mhuinntir a mhothaichear aineolach, no sgainealach, ged tha iad ag aideachadh a' chreidimh, agus ag iarruidh teachd gu suipeir an Tighearna, feudar agus is còir an cumail air an ais, o 'n t-sàcramaint so, trid an ùghdarrais dh'fhàg Criosd 'n a Eaglais *i*, gus an taisbean iad an leasachadh beatha *k*.

*i* 1 Cor. xi. 27, gu deireadh, air a choimeas ri Mat. vii. 6; 1 Cor. v. caibideil, agus Iud. 23, agus 1 Tim. v. 22. *k* 1 Cor. ii. 7.

*C.* 174. Ciod a dh'iarrar orra-san a ta gabhail Sàcramaint suipeir an Tighearn, an àm a fritheal-aidh?

*F.* Tha air 'iarruidh orra-san a ta gabhail Sàcramaint suipeir an Tighearna, ri àm a frithealaidh, iad a dh'fheitheamh air Dia anns an òrdugh so, le gach uil' urram agus aire naoimh *l*; iad a thoirt aire gu dìchiollach do na samhluidhibh faicsinneach, agus do na gnìomharaibh sàcramainteach *m*; air corp an Tighearna, gu faicilleach *n*; agus iad a bhi a' beachd-smuaineachadh gu teò-cridheach air a bhàs agus 'fhulangas *o*, agus trid sin, iad féin a bhrosnuchadh suas, chum an gràsan a bhi 'g oib-

reachadh gu beothail *p*, agus fuidh dhoilghios air son peacaidh *r*, ann an geur-ocras agus tart a bhi orra an déigh Chriosd *s*, a bheathachadh air, tre chreidimh *t*, ag earbsadh as a thoillteanas-sa *w*, a' dèanamh gàirdeachais 'n a ghràdh *x*, ag ath-nuadhachadh an co-cheangail ri Dia *z*, agus an gràidh do na naomhaibh uile *a*.

*l* Lebh. x. 3; Eabh. xii. 28; Salm v. 7; 1 Cor. xi. 17, 26, 27. *m* Ecsod. xxiv. 8, air a choimeas ri Mat. xxvi. 28. *n* 1 Cor. xi. 29. *o* Luc. xxii. 19. *p* 1 Cor. xi. 26, agus x. 3, 4, 5, 11, 14, agus 1 Cor. xi. 31. *r* Sech. xii. 10. *s* Taisb. xxii. 17. *t* Eoin vi. 35. *u* Eoin i. 16. *w* Phil. iii. 9. *x* Salm lxiii. 4, 5; 2 Eachd. xxx. 21. *y* Salm xxii. 26. *z* Ier. l. 5; Salm l. 5. *a* Gnìomh. ii. 42.

*C.* 175. Ciod e dleasdanas Chriosduidhean an déigh dhoibh Sàcramaint suipeir an Tighearn a ghabhail?

*F.* Is e is dleasdanas do Chriosduidhean an déigh dhoibh Sàcramaint suipeir an Tighearn a ghabhail, iad a thoirt fainear gu dùrachdach, ciod an giùlan a bh' aca ann, agus cionnus a shoirbhich iad *b*, ma tha iad a' mothachadh beothachaidh agus comhfhurtachd, iad a bheannachadh Dhé air a shon *c*, a bhi 'g asluchadh gu maireadh so *d*, faire a dhèanamh an aghaidh tuiteim air an ais *e*, am bòidean a choimhlionadh *f*, agus misneach a ghabhail dhoibh féin a chum feitheamh gu tric air an òrdugh so *g*: ach ma 's e 's nach mothaich iad tairbhe air bith 's an àm, iad a ghabhail ath-shealladh ni 's géire d' an ullachadh féin air chionn na Sàcramaint, agus d' an giùlan aice *h*, agus ma 's urradh dhoibh annta so araon, iad féin a dhearbhadh ion-mholta do Dhia, agus d' an coguisaibh féin, is còir dhoibh feitheamh ri a toradh gu àm iomchuidh *i*: ach ma chi iad gu

'n d'fhàilnich iad ann an aon chuid diubh so, is còir dhoibh bhi air an irioslachadh *k*, agus feitheamh air an t-Sàcramaint a rìs, le tuilleadh cùraim agus dìchill *l*.

*b* Salm xxviii. 7, agus lxxxv. 8; 1 Cor. xi. 17, 30, 31. *c* 2 Eachd. xxx. 21–26; Gnìomh. ii. 42, 46, 47. *d* Salm. xxxvi. 10; Dàn Shol. iii. 4; 1 Eachd. xxix. 18. *e* 1 Cor. x. 3, 4, 5, 12. *f* Salm l. 14. *g* 1 Cor. xi. 25, 26; Gnìomh. ii. 42, 46. *h* Dàn Shol. v. 1–6. *i* Salm cxxiii. 1, 2, agus xlii. 5, 8, agus xliii. 3–5. *k* 2 Eachd. xxx. 18, 19; Isa. i. 16, 18. *l* 2 Cor. vii. 11; 1 Eachd. xv. 12–14.

*C.* 176. Cia iad na nithe 's am bheil Sàcramaint a' bhaistidh agus suipeir an Tighearna cosmhuil r' a chéile?

*F.* Tha Sàcramaint a' bhaistidh agus suipeir an Tighearna cosmhuil r' a chéile, anns na nithibh so, eadhon, gur h-e Dia is ùghdair dhoibh araon *m*, gur h-e a' chuid spioradail dhiubh araon, Criosd agus a shochairean *n*, gu bheil iad araon 'n an seulaibh air an aon cho-cheangal *o*, gur h-ann le ministeiribh an t-soisgeil as còir am frithealadh, agus nach h-ann le neach air bith eile *p*, agus gur còir an cumail suas ann an Eaglais Chriosd, gu ruig a dhara teachd *q*.

*m* Mat. xxviii. 19; 1 Cor. xi. 23; Rom. vi. 3, 4; 1 Cor. x. 16. *o* Rom. iv. 11, air a choimeas ri Col. ii. 12; Mat. xxvi. 27, 28. *p* Eoin i. 33; Mat. xxviii. 19; 1 Cor. xi. 23, agus iv. 1; Eabh. v. 4. *q* Mat. xxviii. 19, 20; 1 Cor. xi. 26.

*C.* 177. Cia iad na nithe 's am bheil Sàcramainte a bhaistidh agus suipeir an Tighearn, neo-chosmhuil r' a chéile?

*F.* Tha Sacramainte a' bhaistidh agus suipeir an

Tighearna neo-chosmhuil r' a chéile anns na nithibh so, eadhon, nach còir am baisteadh a fhritheal-adh ach aon uair, le h-uisge mar an ceudna, a chum bhi 'n a chomhara agus 'n a sheula air ar n-ath-ghineamhuinn, agus air ar suidheachadh ann an Criosd *r*, agus sin, eadhon do naoidheanaibh *s*; ach is còir suipeir an Tighearna fhrithealadh gu tric, le samhluidhibh an Arain agus an fhìona chum Chriosd a thaisbeanadh agus a thabhairt seachad, mar bhiadh spioradail do 'n anam *t*, agus a chum ar maireachd-uinn agus ar cinneas ann-san, a dhaighneachadh *u*, agus sin a mhàin dhoibh-san a thàinig gu h-aois, agus comas air iad féin a cheasnachadh *w*.

*r* Mat. iii. 11; Tit. iii. 5; Gal. iii. 27. *s* Gen. xvii. 7. 9; Gnìomh. ii. 38, 39; 1 Cor. vii. 14. *t* 1 Cor. xi. 23–26. *u* 1 Cor x. 16. *w* 1 Cor. xi. 28, 29.

*C.* 178 Ciod e ùrnuigh?

*F.* Is e ùrnuigh, bhi cur suas ar n-athchuinge ri Dia *x*, ann an ainm Chriosd *y*, tre chòmhnadh an Spioraid *z*, le aideachadh air ar peacaidhibh *a*, agus aideachadh taingeil air a thiodhlacaibh-sa *b*.

*x* Salm lxii. 8. *y* Eoin xvi. 23. *z* Rom. viii. 26. *a* Salm xxxii. 5, 6; Dan. ix. 4. *b* Phil. iv. 6.

*C.* 179. An ann ri Dia a mhàin is còir dhuinn ùrnuigh a dhèanamh?

*F.* Do bhrìgh gur h-e Dia a mhàin a tha comas-ach air a' chridhe a rannsachadh *c*, athchuingean éisdeachd *d*, peacaidhean a mhaitheadh *e*, agus iarr-tuis gach neach a choimhlionadh *f*, agus a mhàin anns an coir dhuinn creidsinn *g*, agus aoradh a dhèanamh dha le fìor chràbhadh, is còir do na h-uile dhaoinibh urnuigh (ni a tha 'n a cuid àraid do 'n

aoradh *i*) a dhèanamh ri Dia a mhàin *k*, agus cha 'n ann ri neach air bith eile *l*.

*c* 1 Rìgh viii. 39 ; Gnìomh. i. 25 ; Rom. viii. 27. *d* Salm lxv. 2. *e* Mic. vii. 18. *f* Salm cxiv. 18, 19. *g* Rom. x. 14. *h* Mat. iv. 10. *i* 1 Cor. i. 2. *k* Salm l. 15. *l* Rom. x. 14.

*C.* 180. Ciod e ùrnuigh a dhèanamh ann an ainm Chriosd ?

*F.* Urnuigh a dhèanamh ann an ainm Chriosd, is e sin, ann an ùmhlachd d' a àithne féin agus le làn-mhuinghinn 'n a gheallanaibh, tròcair iarruidh air a sgàth-sa *m*, cha 'n ann le iomradh lom a mhàin air 'ainm *n*, ach le bhi tarruing ar misneich ann an ùrnuigh, agus ar dànachd, ar neirt, agus ar dòchais gu 'n gabhar ruinn, tre Chriosd agus trid 'Eadar-mheadhonaireachd-san *o*.

*m* Eoin xiv. 13, 14, agus xvi. 24 ; Dan. ix. 17. *n* Mat. vii. 21. *o* Eabh. iv. 14–16 ; 1 Eoin v. 13–15.

*C.* 181. C' air son a tha sinn ri ùrnuigh a dhèanamh ann an ainm Chriosd ?

*F.* Air do pheacadh agus do chiont' an duine, bhi co mòr, air dha bhi co fad as o Dhia d' an taobh sin, 's nach feud sinn teachd 'n a làthair as eugmhais Eadar-mheadhonair *p*, agus do bhrìgh nach 'eil neach air bith air nèamh, no air thalamh, air 'òrduchadh chum na h-oibre glòrmhoir so, no comasach air a son, ach Criosd a mhàin *q*, cha chòir dhuinn ùrnuigh a dhèanamh ann an ainm air bith eile, ach 'n a ainm-san a mhàin *r*.

*p* Eoin xiv. 6 ; Isa. lix. 2 ; Eph. iii. 12. *q* Eoin vi. 27 ; Eabh. vii. 25–27 ; 1 Tim. ii. 5. *r* Col. iii. 17 ; Eabh. xiii. 15

*C.* 182. Cionnus a ta 'n Spiorad a' cuideachadh leinn a chum ùrnuigh a dhèanamh?

*F.* Air dhuinne bhi gun fhios againn, ciod is còir dhuinn iarruidh ann an ùrnuigh, tha 'n Spiorad a' cuideachadh leinn, 'n ar n-anmhuinneachd, le ar dèanamh comasach a thuigsinn araon ciod air son is còir dhuinn ùrnuigh a dhèanamh, cia iad na nithe is còir iarruidh ann an ùrnuigh, agus cionnus is còir ùrnuigh a dhèanamh; agus le bhi 'g oibreachadh, agus a' beothachadh 'n ar cridhibh (ged nach ann, anns gach uile neach, no aig gach uil' uair, anns an aon tomhas) na smuaintidhean, na h-iarrtuis, agus na gràsan sin, a ta feumail, chum an dleasdanas so a chur an gnìomh gu ceart *s*.

*s* Rom. viii. 26, 27; Salm x. 17; Sech. xii. 10.

*C.* 183. Co iad air son an còir dhuinn ùrnuigh a dhèanamh?

*F.* Is còir dhuinn ùrnuigh a dhèanamh air son Eaglais Chriosd air thalamh gu h-uile *t*, air son nan uachdaran *u*, agus air son mhinisteirean *w*, air ar son féin *x*, air son ar bràithrean *y*, seadh, agus air son ar naimhdean *z*, agus air son gach uil' inbhe dhaoine tha beò *a*, no bhios beò 'n a dhéigh so *b*, ach cha chòir ùrnuigh a dhèanamh air son nam marbh *c*, no air an son-san mu 'm bheil fios gu 'n do pheacaich iad am peacadh a ta chum bàis *d*.

*t* Eph. vi. 18; Salm xxviii. 9. *u* 1 Tim. ii. 1, 2. *w* Col. iv. 3. *x* Gen. xxxii. 11. *y* Seum. v. 16. *z* Mat. v. 44. *a* 1 Tim. ii. 1, 2. *b* Eoin xvii. 20; 2 Sam. vii. 29. *c* 2 Sam xii. 21–23. *d* 1 Eoin v. 16

*C.* 184. Ciod iad na nithe a 's còir dhuinn iarruidh ann an ùrnuigh?

*F.* Is còir dhuinn ann an ùrnuigh bhi 'g iarruidh nan uile nithe a tha chum glòire Dhé *e*, leas na h-Eaglais *f*, ar maith féin *g*, agus maith dhaoin' eile *h*; ach cha chòir dhuinn ni air bith a ta mi-laghail iarruidh *i*.

*e* Mat. vi. 9. *f* Salm li. 18, agus cxxii. 6. *g* Mat. vii. 11. *h* Salm cxxv. 4. *i* 1 Eoin v. 14.

*C.* 185. Cionnus is còir dhuinn ùrnuigh a dhèanamh?

*F.* Is còir dhuinn ùrnuigh a dhèanamh le breithneachadh urramach mu mhòrachd Dhé *k*, le geur mhothachadh air ar suarachas *l*, air ar n-uireasbhuidhean *m*, air ar peacaidh féin *n*, le cridheachaibh aithreachail *o*, taingeil *p*, agus farsuinn *q*, le tuigse *r*, creidimh *s*, tréibhdhireachd *t*, teas-chridheachd *u*, gràdh *w*, agus buan-mhaireachduinn *x*, a' feitheamh air *y*, le strìochdadh iriosal d' a thoil *z*.

*k* Eccl. v. 1. *l* Gen. xviii. 27 ; Gen. xxxii. 10, *m* Luc. xv. 17, 18, 19. *n* Luc. xviii. 13, 14. *o* Salm li. 17. *p* Phil. iv. 6. *q* Salm i. 15, agus ii. 1. *r* 1 Cor. xiv. 15. *s* Marc. xi. 24 ; Seum. i. 6. *t* Salm cxlv. 18. agus xvii. 1. *u* Seum. v. 16. *w* 1 Tim. ii. 8. *x* Eph. vi. 18. *y* Mic. vi. 7. *z* Mat. xxvi. 39.

*C.* 186. Ciod an riaghailt a thug Dia dhuinn g' ar seòladh ann an dleasdanas na h-ùrnuigh.?

*F.* Tha focal Dé uile, feumail g' ar seòladh, ann an dleasdanas na h-ùrnuigh *a*, ach is i an riaghailt shònruichte g' ar seòladh, an ùrnuigh àraid sin, a theagaisg ar Slànuighear d' a dheiscioblaibh, d' an goirear gu coitchionn ùrnuigh an Tighearna *b*.

*a* 1 Eoin. v. 14. *b* Mat. vi. 9–13 ; Luc. ix. 1–4.

*C*. 187. Cionnus a tha ùrnuigh an Tighearn gu bhi air a gnàthachadh ?

*F*. Cha 'n 'eil ùrnuigh an Tighearn a mhàin a chum ar seòlaidh mar eisimpleir; is còir dhuinn ùrnuigh eile dhèanamh d' a réir, ach feudar fòs a gnàthachadh mar ùrnuigh, ma nithear sin le tuigse, creidimh, urram, agus gràsaibh eile a ta feumail chum dleasdanas na h-ùrnuigh a chur an gnìomh gu ceart *c*.

*c* Mat. vi. 9, le Luc. xi. 2.

*C*. 188. Cia lìon earrann a tha ann an ùrnuigh an Tighearna ?

*F*. Tha ùrnuigh an Tighearn air a dèanamh suas do thrì earrannaibh, roimh-ràdh, iarrtuis, agus co-dhùnadh.

*C*. 189. Ciod a tha roimh-ràdh ùrnuigh an Tighearn a' teagasg dhuinn ?

*F*. Tha roimh-ràdh ùrnuigh an Tighearna (air a chur sìos anns na briathraibh so, Ar n-Athair a ta air nèamh *d*,) a' teagasg dhuinn, an uair a ni sinn ùrnuigh, teachd am fagus do Dhia le làn-bheachd mu a mhaitheas Athaireil, agus mu ar còir air sin *e*, le h-urram fòs, agus leis gach uile mhacantas eile *f*, gach uile cheud-fath nèamhaidh *g*, agus le breithneachadh iomchuidh mu a chumhachd ard-Thighearnail, mu 'mhòrachd, agus mu 'aontachadh gràsmhor *h* ; agus ùrnuigh a dhèanamh maille ri daoinibh eile, agus air an son, mar an ceudna *i*.

*d* Mat. vi. 9. *e* Luc. xi. 13 ; Rom. viii. 15. *f* Isa. lxiv. 9. *g* Salm. cxxiii. 1 ; Tuir. iii. 41. *h* Isa. lxiii. 15, 16 ; Neh. i. 4, 5, 6. *i* Gnìomh. xii. 5.

*C*. 190. Ciod a tha sinn a' guidheadh 's a' cheud iarrtuis ?

*F*. Anns a' cheud iarrtus, Eadhon (Gu naomh aichear t' ainm *k*,) Air dhuinn a bhi 'g aideachadh ar n-uile neo-chomais, agus ar neo-iomchuidheachd féin, a ta annainn féin, agus anns na h-uile dhaoinibh chum Dia onorachadh gu ceart *l*, tha sinn a' guidheadh gu 'n dèanadh Dia sinne agus daoin' eile neartachadh agus aomadh le a ghràs, chum aithne a ghabhail, agus aideachadh a dhèanamh; agus mòr-mheas a bhi againn air Dia *m*, air 'ainmibh *n*, air a bhuadhaibh *o*, air 'òrduighibh, air 'fhocal *p*, air 'oibribh, agus air gach ni air bith, leis an toil leis e féin fhoillseachadh *q*. Agus mar an ceudna esan a ghlòrachadh, an ar smuaintibh, ar briathraibh *r*, agus ar gnìomh *s*; gu 'm bacadh agus gu 'n atharraicheadh e uainn, Dia-àicheadh *t*, aineolas *u*, iodhol-aoradh *w*, mi-dhiadhachd *x*, agus ciod air bith a ta eas-urramach dha-san *y*, agus gu 'n dèanadh e le a fhreasdal ard-uachdaranach, na h-uile nithe a stiùradh agus a shuidheachadh chum a ghlòire féin *z*.

*k* Mat. vi. 9. *l* 2 Cor. iii. 5; Salm li. 15. *m* Salm lxvii. 2, 3. *n* Salm lxxxii. 18. *o* Salm lxxxvi. 10–15. *p* 2 Tes. iii. 1; Salm cxlvii. 19, 20; Salm cxxxviii. 1, 2, 3; 2 Cor. ii. 14, 15. *q* Salm cxlv, gu h-iomlan agus Salm viii. *r* Salm ciii. 1, agus xix 14. *s* Phil. i. 9, 11. *t* Salm lxvii. 1–4. *u* Eph. i. 17, 18. *w* Salm xcvii. 7. *x* Salm lxxiv. 18, 22, 23. *y* 2 Rìgh xix. 15, 16. *z* 2 Eachd. xx. 6, 10, 11, 12; Salm lxxxiii, gu h-iomlan, agus cxl. 4, 5.

*C*. 191. Ciod a tha sinn a' guidheadh 's an dara h-iarrtus?

*F*. Anns an dara h-iarrtus, eadhon, (Thigeadh do rìoghachd) air dhuinn a bhi 'g aideachadh, gu bheil sinn féin, agus an cinne-daoine uile, do thaobh nàduir, fuidh uachdranachd a' pheacaidh agus Sha-

tain *b*, tha sinn a' guidheadh gu 'm biodh rìoghachd a' pheacaidh agus Shàtain air a sgrios *c*, an Soisgeul air a chraobh-sgaoileadh air feadh an domhain *d*, na h-Iudhaich air an gairm *e*, iomlanachd nan cinneach air an tabhairt a stigh *f*, an Eaglais air a dèanamh suas le a h-uile luchd-dreuchd, agus le òrduighibh an t-Soisgeil *g*, air a glanadh o thruaillidheachd *h*; gu 'm biodh deadh-ghean an Uachdarain shaoghalta air a thaisbeanadh dhi, agus i air a seasamh leis *i*; gu 'm biodh òrduighean Chriosd air am frithealadh gu fìor-ghlan, agus air an dèanamh éifeachdach, chum iadsan iompachadh, a ta fathast 'n am peacaidhibh, agus a chum iadsan a tha air an iompachadh a dhaighneachadh, comhfhurtachd bhi aca, agus an togail suas *k*; gu 'm biodh Criosd a' riaghladh 'n ar cridhibh an so *l*, agus gu 'n luathaicheadh e féin àm a dhara teachd, agus anns am bi sinne a' rìoghachadh maille ris, gu bràth *m*; agus gu 'm bu toil leis rìoghachd a' chumhachd a chur an gnìomh, air feadh an t-saoghail uile mar is fearr a bhios e chum na crìche sin *n*.

*a* Mat. vi. 10. *b* Eph. ii. 2, 3. *c* Salm lxviii. 1, 18; Taisb. xii. 10, 11. *d* 2 Tes. iii. 1. *e* Rom. x. 1. *f* Eoin xvii. 9, 20; Rom. xi. 25, 26; Salm lxvii, gu h-iomlan. *g* Mat. ix. 38; 2 Tes. iii. 1. *h* Mal. i. 11; Seph. iii. 9. *i* 1 Tim. ii. 1, 2. *k* Gnìomh. iv. 29, 30; Eph. vi. 18, 19, 20; Rom. xv. 29, 30, 32; 2 Tes. i. 11; 2 Tes. ii. 16, 17. *l* Eph. iii. 14–21. *m* Taisb. xxii. 20. *n* Isa. lxiv 1, 2; Taisb. v. 8–11.

*C.* 192. Ciod a tha sinn a' guidheadh 's an treas iarrtus?

*F.* Anns an treas iarrtus, (Dèanar do thoil air an talamh mar a nithear air nèamh *o*,) le bhi 'g aideachadh gu bheil sinne agus na h-uile dhaoin do

thaobh nàduir, cha 'n e a mhàin neo-chomasach, agus neo-thoileach, gu tur, air eòlas a bhi againn air toil Dé a dhèanamh *p*, ach ullamh air ceannairc a dhèanamh an aghaidh 'fhocail *q*, aineadas a bhi oirnn, agus gearan a dhèanamh an aghaidh a fhreasdail *r*, agus sinn a bhi uile-thogarach gu toil na feòla agus an Diabhuil a dhèanamh *s*; Tha sinn a' guidheadh gu 'n toireadh Dia le a Spiorad uainn féin agus o dhaoinibh eile, gach uile dhoille *t*, anmhuinneachd *u*, mi-ghleus *w*, agus crosdachd cridhe *x*; agus le a ghràs gu 'n dèanadh e comasach agus toileach sinn a chum eòlas a ghabhail air a thoil, a' dèanamh, agus strìochdadh dhi anns na h-uile nithibh *y*, leis a leithid cheudna do irioslachd *z*, do shuilbhireachd *a*, do thairisneachd *b*, do dhìchioll *c* gràdh-laiste *d*, do thréibhdhireachd *e*, agus do bhuanmhaireachduinn *f*, 's a ni na h-Ainglean air nèamh *g*.

*o* Mat. vi. 10. *p* Rom. vii. 18; Iob xxi. 14; 1 Cor. ii. 14. *q* Rom. viii. 7. *r* Ecsod. xvii. 7; Air. xiv. 2. *s* Eph. ii. 2. *t* Eph. i. 17, 18. *u* Eph. iii. 16. *w* Mat. xxvi. 40, 41. *x* Ier. xxxi. 18, 19. *y* Salm cxix. 1, 8, 35, 36; Gnìomh. xxi. 14. *z* Mic. vi. 8. *a* Salm c. 2; Iob i. 21; 2 Sam. xv. 25, 26. *b* Isa. xxxviii. 3. *c* Salm cxix. 4, 5. *d* Rom. xii. 11. *e* Salm cxix. 80. *f* Salm cxix. 112. *g* Isa. vi. 2, 3; Salm ciii. 20, 21; Mat. xviii. 10.

*C.* 193. Ciod a tha sinn a' guidheadh 's a' cheathramh iarrtus?

*F.* 'S a' cheathramh iarrtus, Eadhon, (Tabhair dhuinn an diugh ar n-aran làitheil *h*.) Air dhuinn a bhi 'g aideachadh gu 'n do chaill sinn ann an Adhamh, agus le 'r peacaidhibh féin, ar còir air gach uile bheannachadh o 'n leth muigh anns a' beatha so, agus gu 'n do thoill sinn gu 'n toireadh

Dia uainn iad gu h-iomlan, agus gu 'm biodh iad air am mallachadh dhuinn 'n an gnàthachadh *i*, agus ag aideachadh mar an ceudna, nach 'eil iadsan dhiubh féin comasach air ar cumail suas *k*, no sinne air an toilltinn *l*, no le 'r dìchioll féin an cosnadh *m*, ach gur ro ullamh leinn am miannachadh *n*, am faghail *o*, agus an gnàthachadh gu mi-laghail *p*: tha sinn a' guidheadh air ar son féin, agus air son dhaoin' eile, air dhoibh-san agus dhuinne araon, a bhi feitheamh air freasdal Dé, o là gu là, ann an gnàthachadh mheadhona laghail, gu mealadh sinn d' a shaor thoirbheartas-sa, agus mar is fearr a chithear d' a ghliocas Athaireil-sa, cuibhrionn chuimhseach dhiubh *q*, agus gu 'm biodh sin air a bhuanachadh, agus air a bheannachadh dhuinn, ann a bhi 'g an gnàthachadh gu naomh, gu sòlasach *r* agus sinn a bhi toilichte leotha *s*, agus gu 'm biodh sinn air ar coimhead, o na h-uile nithibh a ta 'n aghaidh ar cumail suas, agus ar comhfhurtachd 's a' bheatha so *t*.

*h* Mat. vi. 11. *i* Gen. ii. 17, agus iii. 17; Rom. viii. 20–22; Ier. v. 25; Deut. xxviii. 15, gu deireadh. *k* Deut. viii. 3. *l* Gen. xxxii. 10. *m* Deut. viii. 17, 18. *n* Ier. vi. 13; Marc. vii. 21, 22. *o* Hos. xii. 7. *p* Seum. iv. 3. *q* Gen. xliii. 12, 13, 14, agus xxviii. 20; Eph. iv. 28; 2 Tes. iii. 11, 12; Phil. iv. 6. *r* 1 Tim. iv. 3–5. *s* 1 Tim. vi. 6–8. *t* Gnàth-Fhoc. xxx. 8, 9.

*C.* 194. Ciod a tha sinn a' guidheadh 's a' chùigeamh iarrtus?

*F.* 'S a' chuigeamh iarrtus, Eadhon (Maith dhuinn ar fiacha, amhuil mar a mhaitheas sinn d' ar luchd-fiach *u*,) Air dhuinn a bhi 'g aideachadh, gu bheil sinne, agus na h-uile dhaoin' eile, ciontach do pheacadh gin agus gnìomha araon; agus d' a thrid

so, air ar gintinn 'n ar luchd-fiacha do cheartas Dé, agus nach 'eil e 'n comas duinne no do chreutair air bith eile, an dìoladh a 's lugha a thabhairt air son nam fiacha so *w*: tha sinn a' guidheadh air ar son féin agus air son dhaoin' eile, gu dèanadh Dia le a shaor-ghràs, trid ùmhlachd agus dìoladh Chriosd, agus le esan air a ghabhail chugainn, agus air a chur ruinn le creidimh, ar saoradh, araon o chiont' agus o dhìoghaltas a' pheacaidh *x*, agus gabhail ruinn gu taitneach 'n a Mhac gràdhach féin *y*, a dheagh-ghean agus a ghràs a bhuanachadh dhuinn *z*, ar tuisleadh làitheil a mhaitheadh *a*, agus ar lìonadh le sìth agus subhachas, ann an tuilleadh agus tuilleadh dearbhachd a thoirt dhuinn gach là, air maitheanas *b*, ni is mò ar dànachd 'iarruidh, agus ar misneach ri sùil a bhi againn ris, an uair a tha 'n teisteas so againn annainn féin, gu bheil sinn o 'r cridhe a' tabhairt maitheanais do dhaoinibh eile, 'n an lochdaibh-san *c*.

*u* Mat. vi. 12. *w* Rom. iii. 9–22; Mat. xviii. 24, 25; Salm cxxx. 3, 4. *x* Rom. iii. 24, 25, 26; Eabh. ix. 22. *y* Eph. i. 6, 7. *z* 2 Phead. i. 2. *a* Hos. xiv. 2; Ier. xiv. 7. *b* Rom. xv. 13; Salm li. 7, 8, 9, 10, 12. *c* Luc. xi. 4; Mat. vi. 14, 15, agus xviii. 35.

*C.* 195. Ciod a tha sinn a' guidheadh 's an t-sèathamh Iarrtus?

*F.* 'S an t-sèathamh iarrtus, eadhon, (Agus na leig am buaireadh sinn, ach saor sinn o olc *d*:) Air dhuinn a bhi 'g aideachadh, gu feud an Dia ro ghlic, ro cheart, agus ro ghràsmhor, a chum iomadh crìoch naomh, agus cheart, nithe òrduchadh air chor 's gu feud buaireadh ionnsuidh a thabhairt oirnn, ar sàruchadh, agus rè seal ar tabhairt am braighdeanas *e*, gu bheil Satan *f*, an saoghal *g*, agus an fheòil, ullamh air ar tarruing gu cumhachdach a thaoibh,

agus air ar glacadh ann an ribe *h*, agus cha 'n e mhàin gur h-ullamh leinn, seadh fòs an déigh dhuinn maitheanas 'n ar peacaidhibh fhaghail, a chionn ar truaillidheachd *i*, ar n-anmhuinneachd, agus ar neo-fhurachrais *k*, bhi air ar buaireadh; agus gu bheil sinn ullamh air sinn féin a thilgeadh ann an slighe bhuairidhean *l*, ach mar an ceudna, gu bheil sinn, dhinn féin, neo-chomasach, agus neo-thoileach air cur 'n an aghaidh, air sinn féin a theasairginn asda, no buil mhaith a dhèanamh dhiubh *m*, agus gur h-airidh sinn bhi air ar fàgail fuidh an cumhachd *n*: tha sinn a' guidheadh gu 'n dèanadh Dia, an saoghal, agus na h-uile nithe a tha ann, 'n a àrd-riaghladh féin *o*, an fheòil a cheannsachadh *p*, Sàtan a chasg *q*, na h-uile nithe a shuidheachadh agus an òrduchadh *r*, uile mheadhona nan gràs a thabhairt seachad, agus a bheannachadh *s*, agus sinne bheothachadh gu furachras 'n an gnàthachadh sin; agus gu 'm biodh sinne agus a phobull uile, air ar coimhead trid a fhreasdail, o bhi air ar buaireadh a chum peacaidh *t*, no ma bhuairear sinn gu 'm bitheamaid, trid a Spiorad-san, gu cumhachdach air ar cumail suas, agus air ar dèanamh comasach gu seasamh, an àm buairidh *u*, no 'n uair a thuiteas sinn, gu 'm biodh sinn air ar togail suas a rìs, agus air ar teasairginn *w*; agus gu 'n dèanamaid fòghnadh agus buil naomh dheth *x*, a chum gu 'm biodh ar naomhachadh, agus ar slàinte air an dèanamh iomlan *y*; Sàtan air a shaltairt fo 'r casaibh *z*, agus sinn air ar làn-shaoradh o pheacadh, o bhuaireadh, agus o gach uil' olc gu sìorruidh *a*.

*d* Mat. vi. 13. *e* 2 Eachd. xxxii. 31. *f* 1 Eachd. xxi. 1. *g* Luc. xxi. 34; Marc. iv. 19. *h* Seum. i. 14. *i* Gal. v. 17. *k* Mat. xxvi. 41. *l* Mat. xxvi. 69–72; Gal. ii. 11–15; 2 Eachd. xviii. 3, le xix. 2. *m* Rom. vii. 23, 24

1 Eachd. xxi. 1–4; 2 Eachd. xvi. 7–10. *n* Salm lxxxi. 11, 12. *o* Eoin. xvii. 15. *p* Salm li. 10, agus cxix. 133. *q* 2 Cor. xii. 7, 8. *r* 1 Cor. x. 12, 13. *s* Eabh. xiii. 20, 21. *t* Mat. xxvi. 41; Salm xix. 13. *u* Eph. iii. 14–16 1 Tes. iii. 13; Iud. 24. *w* Salm. li. 12. *x* 1 Phead. v. 8–10. *y* 2 Cor. xiii. 7, 9. *z* Rom. xvi. 20; Sech. iii. 2; Luc. xxii. 31, 32. *a* Eoin xvii. 15; 1 Tes. v. 23.

*C.* 196. Ciod a tha co-dhùnadh ùrnuigh an Tighearn a' teagaisg dhuinn?

*F.* Tha co-dhùnadh ùrnuigh an Tighearn, eadhon, (Oir is leatsa an rìoghachd, agus an cumhachd, agus a' ghlòir gu sìorruidh, Amen *b*,) a' teagasg dhuinn ar n-iarrtuis a dhaighneachadh le reusonaibh *c*, a ta gu bhi air an tarruing, cha 'n-ann o luach air bith annainn féin, no ann an creutair sam bith eile, ach o Dhia *d*; agus moladh a thoirt da le 'r n-ùrnuighibh *e*, a' tabhairt do Dhia a mhàin Ard-Thighearnas sìorruidh, uile-Chumhachd, agus òirdheirceas ghlòrmhor *f*, agus mar a tha esan d' a thaobh so, comasach agus toileach air ar cuideachadh *g*, is amhluidh a tha sinne trid chreidimh, a' faghail dànachd, gu bhi tagradh ris, gu 'm b' àill leis *h*, agus gu sàmhach ag earbsadh as, gu 'r h-àill leis, ar n-athchuingean a choimhlionadh *i*: Agus mar fhianuis air ar miann, agus air an dearbh-bheachd a ta againn, a tha sinn ag ràdh, Amen *k*.

*b* Mat. vi. 13. *c* Rom. xv. 30. *d* Dan. ix. 4, 7, 8, 9, 16, 17, 18, 19. *e* Phil. iv. 6. *f* 1 Eachd. xxix. 10–14. *g* Eph. iii. 20, 21; Luc. xi. 13. *h* 2 Eachd. xx. 6, 11. *i* 2 Eachd. xiv. 11. *k* 1 Cor. xiv. 16; Taisb. xxii. 20, 21.

# SUIM

AN

# EOLAIS SHLAINTEIL;

NO SUIM AITHGHEARR

## AN TEAGAISG CHRIOSDUIDH,

AIR A CHUR SIOS ANNS NA

## SGRIOBTUIRIBH NAOMHA.

*Agus air a chumail a mach ann an Leabhar Aidmheil a' Chreidimh, agus nan Ceistean: Maille ris an fheum a 's còir a dhèanamh dheth.*

---

EOIN vi. 37.

Gach ni a' bheir an t-Athair dhomhsa, thig e a' m' ionnsuidh, agus an tì a thig a' m' ionnsuidh, cha tilg mi air chor 's am bith a mach e.

---

# SUIM

AN

# EOLAIS SHLAINTEIL.

---

*Feudar Sùim an Eòlais Shlàinteil a thogail anns na ceithir chinn a leanas,* I. *An staid bhrònach 's am bheil na h-uile dhaoine a thaobh Nàduir, tre bhriseadh Co-cheangail nan gnìomh.* II. *An Leigheas a ta air 'ullachadh do na daoinibh taghta ann an Iosa Criosd, le coimhcheangal nan gràs.* III. *Na meadhona a ta air an suidheachadh chum iad sin a dhèanamh 'n an luchd co-pàirt do 'n cho-cheangal so.* IV. *Na beannachdan a ta gu h-éifeachdach air an co-pàirteachadh ris na daoinibh taghta leis na meadhonaibh sin. Tha na ceithir chinn so air an cur sìos ann an teagasgaibh aithghearr fa leth.*

## I. CHEANN.

### AR STAID BHRONACH DO THAOBH NADUIR, TRE BHRISEADH CO-CHEANGAIL NAN GNIOMH.

Hos. xiii. 9. *O Israeil, sgrios thu thu féin.*

I. Dh' òrduich an Dia Sìorruidh, agus Uile-chumhachdach, an t-Athair, am Mac, agus an Spiorad

Naomh, triùir Phearsa eadar-dhealuichte 's an aon Diadhachd neo-sgarthail, co-ionnan anns gach uil' iomlanachd, neo-chrìochnach, gu ro-ghlic, a chum a ghlòire féin, roimh chruthachadh an t-saoghail, gach aon ni a thig gu crìch ; agus tha e a' cur uil' òrduigh-ean an gnìomh gu ro-naomh agus gu neo-mhearachd-ach, as eugmhais a bhi 'n a fhear-comh-pàirt do pheacadh creutair sam bith.

II. Rinn an Dia so na h-uile nithe do neo-ni, rè ùine shè làithean, agus iad uile ro mhaith 'n an gnè: Gu sònruichte, rinn e na h-Ainglean uile, naomh ; agus rinn e ar ceud sinnsir *Adhamh* agus *Eubha*, freumh a' chinne-dhaoine, araon ionraic, agus comasach an lagh a bha sgrìobhta 'n an cridh-ibh a choimhead. Bha iad gu nàdurra ceangailt' air ùmhlachd a thoirt do 'n lagh, fuidh pheanas bàis ; ach cha robh Dia ceangailte air duais a thoirt d' an seirbhis, gus an deachaidh e ann an cùmhnant, no ann an co-cheangal riutha agus ri 'n sliochd annta-san, beatha shìorruidh a thabhairt dhoibh, air chumha ùmhlachd iomlain phearsanta ; agus le so uile, a' bagradh bàis orra na m' b' e 's gu 'm briseadh iad e. Is e so co-cheangal nan gnìomh.

III. Bha daoine agus Ainglean araon caochlaid-each o 'n saor-thoil féin ; mar a dhearbh a' chùis, (air do Dhia a' bhuaidh neo-phàirteach, so d' a nàdur a ghléidheadh ris féin) oir thuit mòran do na h-Ainglibh o 'n ceud staid, le 'n toil féin, ann am peacadh, agus dh' fhàs iad 'n an Diabhlaibh. Air d' ar ceud sinnsir, bhi air am mealladh le Sàtan, aon do na Diabhuil sin, a' labhair ann an nathair, bhris iad co-cheangal nan gnìomh, le itheadh do 'n mheas thoirmisgte ; leis an d' thàinig iad féin agus an sliochd, air dhoibh bhi 'n an leasraibh, mar gheugaibh anns an fhreumh, agus mar sin ceang-

ailte anns a' cho-cheangal cheudna maille riu, dh' fhàgadh iad cha 'n e mhàin buailteach do 'n bhàs shìorruidh, ach mar an ceudna, chaill iad gach uile chomas air Dia a thoileachadh · seadh dh' fhàs iad do thaobh nàduir 'n an naimhdibh do Dhia, agus do na h-uile maith spioradail, agus ag aomadh a mhàin a chum uilc an còmhnuidh. 'S e so ar peacadh gin, am freumh searbh o am bheil gach uile pheacadh gnìomha ann an smuaintibh, briathraibh, agus gnìomharraibh, a' teachd.

## II. CEANN.

*An Leigheas, a ta air 'ulluchadh do na daoinibh 'aght' ann an Iosa Criosd le Cùmhnant nan gràs.*

Hos. xiii. 9. O Israeil, sgrios thu thu féin, ach annam-sa tha do chobhair.

I. Ged thug an duine e féin chum na staid bhrònaich so, agus ged nach 'eil e comasach air e féin a chòmhnadh, no toileach gu 'n dèanadh Dia còmhnadh ris, as an staid so, ach gu 'm b' fhearr leis fuireach innte gun mhothachadh oirre gus am biodh e caillte; gidheadh dh'fhoillsich Dia 'n a fhocal, chum glòir a ghràsa saoibhir féin, slighe chum peacaich a thèarnadh, eadhon troimh chreidimh ann an Iosa Criosd, Mac sìorruidh Dhé, do réir co-cheangail na saorsa, air a dhèanamh, agus air a réiteachadh, eadar Dia an t-Athair, agus Dia am Mac, ann an comhairle na Trìonaid', roimh thoiseach an t-saoghail.

II. 'S e so suim co-cheangal na saorsa; air tagh adh do Dhia, gu saor, chum beatha, àireamh àraid do 'n chinne-dhaoine chaillte, chum glòir a ghràsa

saoibhir féin, thug e iad roimh thoiseach an t-saoghail, do Dhia am Mac, a bha air 'òrduchadh 'n a fhear-saoraidh, air chumha gu 'n irioslaicheadh se e féin co mòr, 's gu 'n gabhadh e dha féin Nàdur Daona, corp agus anam, ann an aonachd phearsanta ri a Nadur Diadhaidh ; agus gu 'n ùmhlaicheadh se e féin do 'n lagh, mar urras air an son, agus gu 'n dìoladh e ceartas Dé as an leth, le ùmhlachd a thoirt seachad 'n an ainm-sa, eadhon gu fulang bàs mall-uicht' a' chroinn-cheusaidh, gu 'n saoradh agus gu'm fuasgladh e iad o gach uile pheacadh agus bàs, agus gu 'n coisneadh e dhoibh fìreantachd, agus a' bheatha mhaireannach, maille ris gach uile ghràs slàinteil a tha treòrachadh chuca sin, a chum le meadhonaibh d' a òrduchadh féin, a bhi gu h-éifeachdach air an cur ris gach aon diubh, ann an àm iomchuidh. An co-cheangal so ghabh Mac Dhé (neach a 's e Iosa Criosd ar Tighearn) os làimh roimh thoiseach an t-saoghail, agus ann an iomlanachd na h-aimsir thàinig e chum an t-saoghail, agus bha e air a bhreith leis an òigh Muire ; dh' ùmhlaich se e féin do 'n lagh, agus dh'ìoc e an éiric gu h-iomlan air a' chrann-cheusaidh : Ach do bhrìgh a chòrdaidh so a bha air a dhèanamh roimh thoiseach an t-saoghail, tha Criosd anns na h-uile linn o thuiteam *Adhaimh*, a' cur nan sochairean a choisneadh leis, gu h-éifeachdach ris na daoinibh taghta, agus tha e dèanamh so, ann an gabhail riutha air co-cheangal do shaor-ghràs agus réite maille riu, tre chreidimh ann féin ; agus leis a' cho-cheangal so, tha e dèanamh thairis do gach creidmheach, còir air féin agus air 'uile shochairibh.

III. A chum co-cheangal na saorsa so a choimhlionadh, agus a chum nan daoine taght' a dhèanamh 'n an luchd co-pàirt do cho-cheangal nan gràs, bha

Iosa Criosd air a sgeudachadh leis na trì dreuchdaibh so, dreuchdan Fàidh, Sagairt, agus Rìgh. Air a dhèanamh 'n a Fhàidh chum gach eòlas slàinteil fhoillseachadh d' a shluagh, agus gu impidh chur orra creidsinn agus ùmhlachadh do 'n eòlas so; air a dhèanamh 'n a Shagairt, chum e féin a thoirt suas aon uair 'n a ìobairt air an son uile, agus gu gnàth eadar-guidhe dhèanamh ris an Athair, chum 's gu 'm biodh iadsan 'n am pearsaibh agus 'n an seirbhisihb, air an dèanamh taitneach dha; agus air a dhèanamh 'n a Rìgh, chum an ceannsachadh dha féin, a chum am beathachadh, agus an riaghladh le 'òrduighibh suidhichte féin, agus a chum an dìon o 'n uile naimhdibh.

## III. CEANN.

*Na meadhona o 'n leth muigh a ta air an suidheachadh, chum nan daoine taghta dhèanamh 'n an luchd copàirt do 'n cho-cheangal so, agus a' chuid eile a ta air an gairm a bhi gun lethsgeul.*

Mat. xxii. 14. Tha mòran air an gairm.

I. Tha na meadhona o 'n leth muigh chum daoine dhèanamh 'n an luchd co-pàirt do cho-cheangal nan gràs, co glic air an suidheachadh, 's gu 'm bi na daoine taghta gu cinnteach air an iompachadh, agus air an tèarnadh leo; agus sin air chor 's nach faigh na daoine neo-thaghta, a measg am bheil iad, fiorlethsgeul tuislidh. Is iad na meadhona gu h-àraid a' cheithir so: 1. Focal Dé. 2. Na Sàcramainte. 3. Riaghailt Eaglais. 4. Urnuigh. Ann am focal Dé air a shearmonachadh le teachdairibh a ta air an òrduchadh chuige sin, tha an Tighearn a' tabhairt

tairgse gràis do na h-uile peacach, ma chreideas iad ann an Iosa Criosd; agus ge b' e dh' aidicheas a pheacadh, 's a ghabhas ri Criosd air a thairgseadh, agus a dh'ùmhlaicheas e féin d' a òrduighean, 's àill leis gu 'm bi iad féin agus an clann air an gabhail a steach, a chum urram agus shochairean co-cheangail nan gràs. Leis na *Sàcramaintibh*, 's àill le Dia gu 'm bi an co-cheangal air a sheulachadh agus air a dhaighneachadh dhoibh tre ghnàthachadh nam meadhona a chaidh ainmeachadh. Le *riaghladh Eaglais*, is àill leis gu 'm bi iad air an iadhadh a steach, agus air an cuideachadh air an aghaidh chum an co-cheangal a choimhead. Agus le *Urnuigh*, 's àill leis gu 'm bi a ghràsa glòrmhor féin a ta air an gealltuinn anns a' cho-cheangal air an tarruing a mach gu làthail, air an aideachadh agus air an cur an gnìomh. Tha na meadhona so uile air an gnàthachadh, gu tréibhdhireach, no air sgàth sgèimhe a mhàin, do réir gnè an luchd cò-pàirteachaidh, mar is creidmhich da rìreadh iad, no thaobh coslais a mhàin.

II. Co-cheangal nan gràs a ta air a chur sìos anns an t-Sean-Tiomnadh, roimh theachd Chriosd, agus anns an Tiomnadh Nuadh o thàinig e, is aon ni e ann am brìgh, ged tha atharrachadh frithealaidh air o 'n leth muigh: oir bha 'n co-cheangal fuidh 'n t-Sean-Tiomnadh, air a sheulachadh le Sàcramaintibh an timchioll-ghearraidh agus an Uain-chàisg, a' comharrachadh a mach bàis Chriosd a bha chum teachd, agus na sochairean a bha air an cosnadh leis, fuidh sgàile ìobairtean-fola, agus iomadh deas-ghnàth eile; ach o thàinig Criosd, tha 'n co-cheangal air a sheulachadh le Sàcramaintibh a' Bhaistibh agus Suipeir an Tighearna, a ta comharrachadh a mach gu soilleir, Chriosd air a cheusadh am fianuis ar sùl, air toirt buaidh air a' bhàs agus air an uaigh, agus a'

riaghladh gu glòrmhor gach ni air nèamh agus air talamh, a chum maith a shluaigh.

## IV. CEANN.

*Na Beannachdan a ta air an co-pàirteachadh gu h-éifeachdach, leis na meadhonaibh sin ri muinntir thaght' an Tighearna.*

Mat. xxii. 14 Tha mòran air an gairm, ach beagan air an taghadh.

Mar a ta ar Tighearna leis na meadhonaibh so o 'n leth muigh, a' fàgail nan daoine neo-thaghta gun lethsgeul, mar sin tha e ann an cumhachd a Spioraid a cur ris na daoinibh taghta gu h-éifeachdach, gach uile ghràs slàinteil a choisneadh dhoibh ann an co-cheangal na saorsa, agus a' dèanamh caochlaidh air am pearsaibh. Gu sònruichte, 1. Tha e 'g an *iompachadh*, no 'g an *ath-ghineamhuinn*, le beatha spioradail a thabhairt doibh, a' fosgladh an tuigse, ag ath-nuadhachadh an toile, an aignidhean, agus uile chomasan an anama gu ùmhlachd spioradail a thoirt d' a àitheantaibh. 2. Tha e tabhairt doibh *creidimh slàinteil*, leis am bheil iad fuidh mhothachadh air an dìteadh a thoill iad, ag aontachadh o 'n cridhibh le co-cheangal nan gràs, agus a' gabhail ri h-Iosa Criosd gu tréibhdhireach. 3. Tha e tabhairt dhoibh, *aithreachas ;* ionnas gu bheil iad o bhròn diadhuidh, le fuath peacaidh, agus gràdh do fhìreantachd, a' tionndadh o gach uil' aingidheachd gu seirbhis Dhé. Agus, 4. Tha e 'g an naomhachadh, le toirt orra dol air an aghaidh, agus buanachadh ann an creidimh, agus ann an ùmhlachd spioradail do lagh Dhé, agus iad sin air am foillseachadh

le 'n toradh, anns na h-uile dhleasdanaibh, agus dheadh oibribh, do réir mar a chuireas Dia cothrom 'n an làimh.

II. Maille ris a' chaochladh so o 'n leth stigh air am pearsaibh, tha Dia mar an ceudna, a' dèanamh caochlaidh air an staid: oir co luath 's a tha iad air an tabhairt le creidimh fuidh cho-cheangal nan gràs. 1. Tha e 'g am *fìreanachadh*, leis an ùmhlachd iomlan sin a thug Criosd do'n lagh, agus mar an ceudna, an dìoladh a thug e do cheartas Dhé air a' chrann-cheusaidh 'n an ainm, a mheas doibh mar fhìreantachd. 2. Tha e 'g an dèanamh réidh ris féin, agus 'n an càirdibh do Dhia, a bha roimhe so 'n an naimhdibh dha. 3. Tha e 'g an *uchd-mhacachadh*, a chum 's nach bi iad tuilleadh 'n an cloinn do Shàtan, ach 'n an cloinn do Dhia, air an dèanamh saoibhir le uile shochairibh spioradail a chloinne. Agus fadheoidh, 'n uair chrìochnaichear an cogadh anns a' bheatha so, tha e 'g an dèanamh iomlan ann an naomhachd, air tùs le bhi beannachadh an anama aig àm am bàis, agus a rìs, an anama agus an cuirp araon, air dhoibh a bhi le h-aoibhneas air an aonadh r' a cheile anns an aiseirigh, 's an là 's an tig e gu glòrmhor chum breitheanais, 'n uair a bhitheas na h-aingidh gu léir air an cur air falbh gu ifrinn maille ris an Diabhul d' an d' rinn iad seirbhis: Ach bithidh a' mhuinntir sin a thagh Criosd, iadsan a shaor e, na fior-chreidmhich, luchd-leanmhuinn na naomhachd, maille ris féin ann an staid na glòire.

## AM FEUM IS COIR A DHEANAMH DO 'N EOLAS SHLAINTEIL.

*Mar a ta e air a chur sìos anns na Sgriobtuiribh, agus gu h-aithghearr mar a dh' ainmicheadh ann an Leabhar aidmheil a' chreidimh, agus nan ceistean.*

'S e feum àraid an teagaisg Chriosduidh, mothachadh a thoirt do neach mu pheacadh, agus mu fhìreantachd, agus mu bhreitheanas, *Eoin* xvi. 8. ann an cuid, leis an lagh, no co-cheangal nan gnìomh, chum 's gu 'm biodh e 'n a aithreachan iriosal; agus ann an cuid leis an t-soisgeul, no co cheangal nan gràs, chum 's gu 'm biodh e 'n a chreidmheach neo-chealgach ann an Iosa Criosd, agus gu 'm biodh e air a neartachadh 'n a chreidimh le deadh-bharantas, air bunachar daingean, agus le dearbhadh a thoirt air fìrinn a chreidimh, le deadh thoradh, agus mar sin a bhi air a shlànachadh.

'S e so sùim co-cheangail nan gnìomh, *Ma ni thu gach ni tha air 'àithneadh, agus nach fàilnich thu ann an aon phong, bithidh tu air do shlànuchadh : ach ma dh' fhàilnicheas tu, gheibh thu am bàs*, Rom. x. 5; Gal. iii. 10, 12.

'S e suim an t-soisgeil, no co-cheangal nan gràs agus na réite, *Ma theicheas tu o 'n fheirg a thoill thu dh' ionnsuidh an Fhir-shaoraidh fhìor, Iosa Criosd*, (a ta comasach air tèarnadh gus a' chuid a 's faide, gach neach a thig a dh' ionnsuidh Dhé trid-san) cha bhi thu air do chall, ach bithidh a' bheatha mhaireannach agad, Rom. x. 8, 9, 11.

A chum mothachadh a thoirt do neach air peacadh, air fìreantachd, agus air breitheanas, leis an lagh, no le co-cheangal nan gnìomh, biodh feum air

a dhèanamh do na Sgriobtuiribh so a leanas, a measg mhòran eile.

I. A CHUM MOTHACHADH A THOIRT DO NEACH AIR PEACADH LEIS AN LAGH, faic Ierem. xvii. 9, 10.

*Tha an cridhe cealgach thar na h-uile nithe agus do-leigheis ; co 's urradh a thuigsinn? Tha mise Iehobhah a' rannsachadh a' chridhe, agus a' sgrùdadh nan àirnean, a chum gu tabhair mi do gach neach a réir a shlighe, agus do réir toraidh a dhèanadais.*

Ann an so tha 'n Tighearn a' teagasg an dà ni so.

1. Gu bheil tobar ar mi-ghiùlain agus ar peacaidh an aghaidh Dhé, anns a' chridhe, a ta gabhail a steach na h-inntinn, na toile, nan aignidhean, agus uile bhuadhaibh an anama, mar a tha iad air an truailleadh agus air an salachadh leis a' pheacadh ghin ; air bhi do 'n inntinn, cha 'n e mhàin bhi aineolach agus neo-chomasach air gabhail ri fìrinn shlàinteil ach mar an ceudna làn do mhearachd agus do naimhdeas an aghaidh Dhé, agus air do 'n toil agus do na h-aignidhibh a bhi rag agus easùmhal do uile chomhairl' an Tighearna, agus air an aomadh a mhàin chum an ni sin a ta olc : ( a deir e) *Tha an cridhe cealgach thar na h-uile nithe, agus do-leigheis ;* seadh, agus co do-rannsuicht' ann an aingidheachd, *is nach comasach do dhuine 's am bith a thuigsinn ;* agus Gen. vi. 5, " *Tha uile bhreith-*" *neachadh smuaintean cridhe an duine a mhàin olc* " *gach aon là.*" Deir an Tighearna d' an fheudar dhuinne creideas a thoirt d' a theisteas 's a' chùis so, agus anns gach cùis eile ; agus feudaidh ar fiosrachadh féin a theagasg dhuinn, gus an toir Dia oirnn sinn féin àicheadh, nach seall sinn gu bràth ri Dia

ann an ni 's am bith, ach gu bheil ceud-thoiseach ar n-uile ghnìomhara air an stiùradh le féin-ghliocas feòlmhor a mhàin.

2. Gu bheil an Tighearn a' toirt ar peacaidh gin, no ar tograidh aingidh, le uile thoradh an gnìomhara sin, gu cunntas an làthair caithir a bhreitheanais; " Is esan a sgrùdas na h-àirnean agus na cridh-" eachan; agus a bheir do gach aon do réir a shligh-" ean agus do réir toraidh a ghnìomhara."

Uaithe so, reusonaicheadh gach duine ris féin air an dòigh so;

" An ni a ta Dia, agus mo choguis chiontach a' " fianuiseachadh a' m' aghaidh, tha mi a' mothach-" adh, agus is cinnteach gu bheil e fìor.

" Ach tha Dia, agus mo choguis chiontach a' toirt " fianuis, gu bheil mo chridhe cealgach thar na h-" uile nithe, agus ro aingidh; agus gu bheil uile " bhreithneachadh mo chridhe do thaobh nàduir gu " h-olc an còmhnuidh. Uime sin, tha mi cinnteach " gu bheil so fìor."

Mar so feudaidh duine mothachadh fhaotainn air peacadh leis an lagh.

II. A CHUM MOTHACHADH THABHAIRT DO NEACH AIR FIREANTACHD LEIS AN LAGH, faic Gal. iii. 10.

*Oir mheud 's a ta do oibribh an lagha, tha iad fuidh 'n mhallachadh: oir a ta e sgrìobhta, is mallaichte gach neach nach buanaich anns na h-uile nithibh a ta sgrìobhta ann an leabhar an lagha chum an dèanamh,* Gal. iii. 10.

An so tha 'n t-Abstol a' teagasg thrì nithe dhuinn:

1. Gu bheil e neo-chomasach do dhuine sam bith a bhi air 'fhìreanachadh leis an lagh, do bhrìgh a thruaillidheachd nàdurra, gu bheil so co cinnteach

's ge b 'e air bith a dh'iarras a bhi air 'fhìreanachadh le oibribh an lagha, gu bheil e fuidh fheirg Dhé air son brisidh an lagha; oir a deir e, *A mheud 's a ta do oibribh ann lagha, tha iad fuidh 'n mhallachadh.*

2. A chum an lagh a choimhlionadh gu h-iomlan, cha leòir a h-aon no dhà do na h-àitheantaibh a choimhead, no (na 'm bu chomasach e) na h-uile dleasdanas, a dhèanamh car tamuill; oir tha 'n lagh ag iarruidh, *gu 'm buanaicheadh duine anns na h-uile nithibh a ta sgrìobhta ann, chum an dèanamh.*

3. Do bhrìgh nach comasach do dhuine sam bith teachd chum na h-iomlanachd so, a ta gach duine do thaobh nàduir fuidh 'n mhallachadh; oir a deir an lagh, " Is malluichte gach neach nach buanaich " anns na h-uile nithibh a ta sgrìobhta ann an lea- " bhar an lagha chum an dèanamh."

A nis tha bhi fuidh 'n mhallachadh a' gabhail a steach uile dhiombadh Dhé; maille ri cunnart gu 'm bris tuilleadh agus tuilleadh do 'n fheirg so a mach, araon air a' chorp agus air an anam 's a' bheatha so; agus an déigh a' bhàis, gu sìorruidh; mur bac gràs ro' làimh an fheirg so a chur an gnìomh.

Uaithe so reusonaicheadh gach duine ris féin, mar so, " Ge b' e air bith neach, do réir co-cheangal nan " gnìomh a ta fuidh mhallachd Dhé, air son briseadh " an lagha, uairibh agus dòighibh gun àireamh, cha " chomasach dha bhi air 'fhìreanachadh, no fìreant- " achd fhaotainn le oibribh an lagha.

" Ach mise, (feudaidh gach neach a ràdh) do réir " co-cheangail nan gnìomh, tha mi fuidh fheirg Dhé, " air son brisidh an lagha, air amaibh agus air " dòighibh gun àireamh.

" Uime sin cha chomasach dhomhsa bhi air m' " fhìreanachadh, no fìreantachd a bhi agam, le oib- " ribh an lagha."

Mar so feudaidh neach dearbh-chinnt' a bhi aige mu 'fhìreantachd féin, nach 'eil i r' a faotainn le 'oibribh féin, no leis an lagh.

III. A chum mothachadh no dearbh-chinnt' a thoirt do neach mu bhreitheanas leis an lagh; faic 2 Tes. i. 7–10. "Foillsichear an Tighearn Iosa o "nèamh, maille r' a ainglibh cumhachdach, ann an "teine lasarra a' dèanamh dìoghaltais air an droing "aig nach eòlas air Dia, agus nach 'eil ùmhal do "shoisgeul ar Tighearna Iosa Criosd; Muinntir air "an dèanar peanas le sgrios sìorruidh o làthair an "Tighearna, agus o ghlòir a chumhachd; Nuair a "thig e gu bhi air a ghlòrachadh 'n a naomhaibh, "agus chum gu 'n dèanar iongantach e annta-san "uile a ta creidsinn."

An so, tha e air a theagasg dhuinn gu 'n tig ar Tighearn Iosa Chriosd, a ta nis a' tairgseadh bhi 'n a Eadar-mheadhonair air an son-sa tha creidsinn ann, aig an latha dheireannach, air a sgeudachadh le lasraichibh teine, a thoirt breth-dhìtidh, agus a sgrios gach uile neach nach do chreid ann an Dia, agus nach do ghabh ri tairgse nan gràs leis an t-soisgeul, no nach d' thug ùmhlachd d' a theagasg: ach a tha buanachadh 'n an staid nàduir, fuidh cho-cheangal nan gnìomh.

Uaithe so reusonaicheadh gach duine ris féin air an dòigh so.

"An ni mu 'n d' thug am Breitheamh fìrinneach "rabhadh dhomh ro'-làimh, agus a bhitheas air a "dhèanamh air an là dheireannach, tha mi cinnteach "gur breitheanas ceart e."

"Ach thug am Breitheamh cothromach rabhadh "dhomh, mur creid mi ann an Dia 'n a thrà, agus "mur ùmhlaich mi do theagasg an t-soisgeil, gu bi "mi air m' fhògradh o làthair an Tighearn, agus o a

" ghlòir, agus gu'm bi mi air mo phianadh ann am
" anam agus ann am chorp gu sìorruidh.

" Tha mi uime sin cinnteach gur breitheanas ceart
" e. Agus tha aobhar agam buidheachas a thoirt do
" Dhia o m' chridhe, a thug rabhadh dhomh teich-
" eadh o 'n fheirg a ta ri teachd."

Mar so feudaidh gach neach bhi air a dhèanamh cinnteach mu bhreitheanas leis an lagh, no le co-cheangal nan gnìomh, ma bhuanaicheas e fuidh 'n cho-cheangal sin, no nach ùmhlaich e do Shoisgeul ar Tighearn Iosa Criosd.

IV. *A chum mothachadh a thoirt do neach mu pheacadh, mu fhìreantachd, agus mu breitheanas leis an t-soisgeul.*

A chum mothachadh a thoirt do neach mu pheacadh, mu fhìreantachd, agus mu breitheanas leis an t-soisgeul, no co-cheangal nan gràs; 's éigin da trì nithibh a thuigsinn, 1. Gu bheil ana-creidimh ann an Iosa Criosd, no bhi diùltadh co-cheangail nan gràs a ta air a thairgse ann-san, 'n a pheacadh eile tha an aghaidh an lagha; do bhrìgh air do luchd-éisdeachd an t-soisgeil gun bhi creidsinn ann an Criosd, gu bheil iad a' cur cùl ri tròcair Dhé ann an Criosd, an aon slighe gu saorsa o pheacadh agus o fheirg, agus nach géill iad gu bhi air an dèanamh réidh ri Dia. 2. A rìs, 's fheudar dha thuigsinn gu bheil làn-mhaitheanas peacaidh, agus fior fhìreantachd, r' am faotainn a mhàin le creidimh ann an Iosa Criosd, do bhrìgh nach 'eil Dia ag iarruidh cumha 's am bith eile ach creidimh; agus gu bheil e toirt teisteis o nèamh, gu bheil e làn thoileach peacaich fhìreanachadh air a' chumha so. 3. 'S fheudar dha thuigsinn, air gabhail da ri fìreantachd tre chreidimh, gu 'n lean breitheanas air an aon làimh a chum oibre an diabhuil a sgrios anns a' chreid-

mheach, agus gu obair na naomhachd a choimhlionadh le neart: Agus le bhi diùltadh fìreantachd a ghabhail tre chreidimh ann an Iosa Chriosd, gu 'n lean breitheanas, air an làimh eile, chum an t-ana-creidmheach a dhìteadh, agus gu a sgrios maille ri Sàtan agus a luchd-muinntir gu sìorruidh.

A chum na crìche so, fòghnadh na Sgriobtuire a leanas a measg mhòran eile, gu meudachd peacaidh an ana-creidimh a leigeadh ris; No, chum meud a' pheacaidh a ta ann an diùltadh tairgse co-cheangail nan gràs ann an Chriosd, a thairgseadh dhuinn. Faicibh tairgse nan gràs mar tha i air a dèanamh. Is. lv. 3. " Aomaibh 'ur cluas, agus thigibh do m' " ionnsuidh-sa; (deir an Tighearna) éisdibh agus " mairidh 'ur n-anam beò, agus ni mi co-cheangal " sìorruidh ribh, eadhon tròcairean cinnteach Dhaibhidh." 'S e sin ma chreideas sibhse, agus gu 'm bi sibh réidh rium, bheir mi le 'm cho-cheangal, Criosd dhuibh, agus maille ris-sa, gach uile ghràs slàinteil: tha so air 'aithris a rìs, Gnìomh. xiii. 34.

A rìs, thoir fainear, gu bheil an tairgse choitchionn so, ann am brìgh co-ionann ri tairgse shònruichte do gach neach fa leth; mar a tha soilleir o'n fheum a tha 'n t-Abstol a' dèanamh dheth, Gnìomh. xvi. 31, " Creid anns an Tighearn Iosa Criosd, " agus saorar thu féin agus do thigh." Tha reuson na tairgse so air a thoirt seachad, Eoin, iii. 16, " Oir is ann mar sin a ghràdhaich Dia an saoghal, " gu 'n d' thug e aon-ghin Mhic féin, chum 's ge b'e " neach a chreideas ann nach sgriosar e, ach gu 'm " bi a' bheatha shìorruidh aige." Air an aobhar sin, air do'n t-slàinte mhòr so bhi air a tairgseadh, anns an Tighearn Iosa Criosd, ge b' e nach creid ann, ach aig am bheil dùil ri slàinte air dhòigh éigin eile, ciod tha e a' dèanamh, ach " a' leanmhuinn air dìomhan-

" asaibh breugach, agus a' treigsinn a thròcair féin," a dh' fheudadh e bhi aige ann an Criosd, Ionah, ii. 8, 9. Ciod eile tha e dèanamh, ach a' toirt mòr thoibheum do Dhia 'n a chridhe? mar a tha e air a ràdh, 1 Eoin v. 10, " An tì nach creid Dia, rinn " e breugaire dheth, do bhrìgh nach do chreid e an " fhianuis a rinn Dia mu thimchioll a Mhic. Agus " is i so an fhianuis gu'n d' thug Dia dhuinn beatha " mhaireannach : agus tha a' bheatha so 'n a Mhac." Agus tha Criosd e féin a' toirt teisteis, nach 'eil peacadh 's am bith an aghaidh an lagha, cosmhuil ris a' pheacadh so, Eoin xv. 22, " Mur bithinn-se air " teachd, agus air labhairt riu, cha bhiodh peacadh " aca: ach a nis, cha 'n 'eil lethsgeul am peacaidh " aca." Feudaidh so mothachadh a thoirt do dhuine, mu mheud a' pheacaidh so, cùl a chur ri tairgse Chriosd, no bhi gun chreidimh ann.

A CHUM MOTHACHADH, NO DEARBH-CHINNTE THOIRT DO DHUINE, MU FHIREANTACHD A BHI R' A FAOTAINN A MHAIN le creidimh ann an Iosa Criosd, Faic cionnus, Rom. x. 3, 4. Tha e air a ràdh, " Air " dhoibh (na h-Iudhaich) a bhi aineolach air fìrean- " tachd Dhé, agus ag iarruidh am fìreantachd féin " a chur air chois, cha do strìochd iad do fhìreant- " achd Dhé: (agus mar sin chailleadh iad) Oir is " e Criosd crìoch an lagha, chum fìreantachd do " gach neach a chreideas." Agus Gnìomh. xiii. 39, " Le h-Iosa Criosd, a ta gach neach a chreideas air " a shaoradh o na h-uile nithibh, o nach robh e 'n " comas duibh, bhi air bhur saoradh le lagh Mhaois." Agus 1 Eoin i. 7, " Agus glanaidh fuil Iosa Criosd " a Mhic sinn o gach uile pheacadh."

A chum mothachadh no dearbh-chinnt' a thoirt do neach mu bhreitheanas, ma 's e 's gu 'n gabh e

ris an fhìreantachd so; Faic 1 Eoin iii. 8, "Is ann "chum na crìche so a dh' fhoillsicheadh Mac Dhé, "chum gu 'n sgriosadh e oibre an diabhuil." Agus Eabh. ix. 14, "Cia mòr is mò ni fuil Chriosd, a "thug e féin suas tre 'n Spiorad shìorruidh gun "lochd do Dhia, bhur coguis-sa ghlanadh o oib- "ribh marbha chum seirbhis a dhèanamh do 'n Dia "bheò?"

Ach mur gabh neach ris an fhìreantachd so, tha a bhinn air a toirt a mach, Eoin iii. 18, "An tì "nach creid, tha e air a dhìteadh cheana, chionn "nach do chreid e an ainm aoin-ghin Mhic Dhé. "Agus is e so an dìteadh, gu 'n d' thàinig an solus "do 'n t-saoghal, agus gu 'n do ghràdhaich daoine 'an dorchadas ni 's mò na 'n solus."

Uaith so reusonaicheadh an t-aithreachan leis an àill creidsinn, ris féin, air an dòigh so: "An ni sin a dh' fhòghnas chum dearbh-chinnt' a thoirt do na "bheil do dhaoinibh taght' anns an t-saoghal, air "meud a' pheacaidh gun bhi creidsinn ann an "Criosd, no ann an diùltadh teicheadh d' a ionn- "suidh chum tearmunn o pheacaibh air an dèan- "amh an aghaidh an lagha, agus o 'n fheirg a "dhlighear air an son; agus an ni a dh' fhòghnas "chum dearbh-chinnt' a thoirt dhoibh, gu bheil "fìreantachd agus beatha shìorruidh r' am faotainn "le creidimh ann an Criosd, no le aontachadh ri "co-cheangal nan gràs ann-san; agus an ni a 's "leòir gu cinnt' a thoirt dhoibh gu 'm bi breith- "eanas air a chur an gnìomh le Criosd chum oibre "an diabhuil a sgrios anns an duine, agus a shaor- "adh gach neach a chreideas ann, fòghnaidh sin "chum mothachadh a thoirt dhomhsa mar an ceud- "na."

"Ach an ni a thuirt an Spiorad, annta sin, agus

" ann an Sgriobtuiribh eile cosmhuil riu, is leòir e
" chum dearbh-chinnt' a thoirt do na daoinibh taght'
" air a' pheacadh a chaidh ainmeachadh, agus air
" fìreantachd, agus breitheanas.

" Uime sin, an ni a thuirt an Spiorad annta sin,
" agus 'n an leithidibh eile do Sgriobtuiribh, is leòir
" e chum dearbh-chinnt' a thoirt dhomh-sa mar an
" ceudna."

Uime sin thoireadh an t-aithreachan leis am miann creidsinn, briathra, agus abradh e o 'chridhe ris an Tighearna, A chionn gu bheil thu féin ag radh, *Iarr-aibh-se mo ghnùis, thubhairt mo chridhe riut, Do ghnùis, a Thighearn, iarraidh mi.* Dh' éisd mi ri tairgse a' chocheangail shìorruidh mu thimchioll nan uile thròcaire slàinteil a tha r' am faotainn ann an Criosd, agus tha mi le m' uile chridhe gabhail ris an tairgse. A Thighearna bitheadh e 'n a ghnothuch dèanta; a Thighearna tha mi creidsinn, cuidich thusa le m' mhi-chreidimh. Feuch, tha mi 'g am thoirt féin suas duit, gu seirbhis a dhèanamh dhuit, anns na h-uile nithibh gu bràth; agus tha mi 'n dòchas, gu 'n saor *do dheas-làimh mi;* coimhlionaidh an Tighearna gach ni a bhuineas dhomh; Tha do thròcair a' mairsinn gu bràth; na *tréig obair do làmha féin.*

Mar so feudaidh duine bhi air a dhèanamh 'n a fhìor-chreidmheach ann an Criosd.

### A CHUM CREIDIMH AN NEACH SIN A NEARTACHADH, A DH'AONTAICH LE CO-CHEANGAL NAN GRAS.

A chionn gu bheil iomadh fìor-chreidmheach lag, agus gu tric ann an amharus, am bi iad gu bràth cinnteach mu fhallaineachd an creidimh féin, agus an gairm éifeachdaich, no air an dèanamh cinnteach mu am fìreantachd agus an slàinte, 'n uair a tha iad a' faicinn, gu bheil mòran a ta 'g aidmheil creidimh,

'g am mealladh féin?—faiceamaid an dòigh air am feud gach creidmheach a bhi air a dhèanamh làidir anns a' chreidimh, agus cinnteach mu a thaghadh agus mu a shlàinte air bonn daingean, le barantas cinnteach agus dearbhta air fior-chreidimh. Chum na crìche so, a measg mhòran do Sgriobtuiribh eile, faic iad so a leanas.

I. A chum bonn daingean creidimh a shuidheachadh, Faic, 2 Phead. i. 10. "Uime sin a bhràithre, "dèanaibh an tuilleadh dìchill chum bhur gairm "agus bhur taghadh a dhèanamh cinnteach: oir "ma ni sibh na nithe so, cha tuit sibh a chaoidh."

Anns na briathraibh so, tha 'n t-Abstol a' teagasg dhuinn na ceithir nithe so, chum seòlaidh agus cuideachaidh, cionnus a dh' fheudas sin a bhi air ar dèanamh làidir anns a' chreidimh;

1. Iadsan a ta creidsinn ann an Iosa Criosd, agus a theich d' a ionnsuidh air son saorsa o pheacadh agus o fheirg, ged tha iad lag 's a' chreidimh, gidheadh tha iad 'n an cloinn aig an aon Athair maille ris na h-Abstolaibh; oir is ann mar so tha e 'g am meas 'n uair a tha e a' gairm *bràithre dhiubh.*

2. Ged nach 'eil sinn cinnteach air àm ar gairme éifeachdaich agus mu ar taghadh, gidheadh feudaidh sinn bhi air ar dèanamh cinnteach dhiubh araon, ma ghnàthaicheas sinn dìchioll; oir tha e a' meas so, an uair a tha e ag ràdh, *Dèanaibh dìchioll chum bhur gairm agus bhur taghadh a dhèanamh cinnteach.*

3. Cha 'n fheud sinn mi-mhisneach a ghabhail, an uair a chi sinn iomadh air an robh coslas creidmheach a' fàs 'n an geugaibh lobhta, agus cùlshleamhnach, ach gur mò is còir dhuinn an aire thabhairt dhuinn féin; oir a deir e, *Uime sin, a bhràithre, dèanaibh an tuilleadh dìchill.*

4. 'S e an dòigh chum bhi cinnteach m' ar gairm éifeachdach agus m' ar taghadh, ar creidimh a shuidheachadh gu ceart, agus a bhunachar a leagadh gu cinnteach, agus a bhi toirt a mach toraidh ar creidimh le nuadh-ùmhlachd gu seasmhach : oir a deir e, *Oir ma ni sibh na nithe so, cha tuit sibh a chaoidh ;* agus is còir dhuinn a thuigsinn leis na nithibh so, na labhair e mu chreidimh fallain anns na h-earrannaibh 1–4, agus na labhair e mu ghiùlan toraidh a' chreidimh anns na h-earrannaibh 5–9.

Chum na crìche so, faic Rom. viii. 1–4, " Air " an aobhar sin cha 'n 'eil a nis dìteadh 's am bith " do 'n dream sin a tha ann an Iosa Criosd, a tha " gluasad cha 'n ann a réir na feòla, ach a réir an " Spioraid. Oir shaor lagh Spiorad na beatha, ann " an Iosa Criosd, mise o lagh a' pheacaidh agus a' " bhàis. Oir an ni nach robh an comas do 'n lagh " a dhèanamh, do bhrìgh gu robh e anmhunn tre " 'n fheòil, ag cur a Mhic féin do Dhia ann an " coslas feòla peacaich, agus 'n a ìobairt air son " peacaidh, dhìt e am peacadh 's an fheòil : Chum " gu 'm biodh fìreantachd an lagha air a coimhlion- " adh annainne a tha gluasad cha 'n ann a réir na " feòla, ach a réir an Spioraid."

An so, tha 'n t-Abstol a' teagasg dhuinn na ceithir nithe so, chum bunachar creidimh a shuidheachadh gu daingean.

1. Gu bheil gach aon neach 'n a fhìor chreidmheach, a ta ann am mothachadh d' a pheacadh féin, agus eagal roimh fheirg Dhé, a' teicheadh uatha araon, chum làn-fhuasgladh ann an Iosa Criosd a mhàin, mar an t-aon Eadar-mheadhonair agus mar fhear-saoraidh uil-fhoghainteach a chinne-dhaoine: agus air teicheadh dha dh'ionnsuidh Chriosd, a tha dèanamh sbàirn an aghaidh 'fheòla féin, agus

an aghaidh ana-miannaibh truaillidh a nàduir, agus 'g a shuidheachadh féin air riaghailt Spioraid Dé a leanmhuinn, mar a tha i sin air a cur sìos 'n a fhocal: Oir an neach a tha 'n t-Abstol an so a' beannachadh mar chreidmheach, is neach ann an Iosa Criosd e, neach nach gluais a réir na feòla, ach a réir an Spioraid.

2. Gu bheil gach uile neach a theich a dh' ionnsuidh Chriosd, agus a tha dèanamh sbàirn an aghaidh peacaidh, ciod air bith mar dh'fheudas iad a bhi air an deuchainn fuidh mhothachadh air fearg agus eagal dìtidh, gidheadh cha 'n 'eil iad ann an cunnart; oir *cha 'n 'eil dìteadh 's am bith do 'n dream sin a tha ann an Iosa Criosd, a tha gluasad cha 'n ann a réir na feòla, ach a réir an Spioraid.*

3. Ged tha 'n t-Abstol féin (air a thabhairt a steach an so air sgàth eiseimpleir) agus gach fior chreidmheach eile ann an Criosd, do thaobh nàduir fuidh 'n lagh, no fuidh cho-cheangal nan gnìomh (ris an goirear lagh a' pheacaidh agus a' bhàis a chionn gu bheil e ceangal peacaidh agus bàis oirnne, gus an dèan Criosd saor sinn) gidheadh tha lagh Spioraid na beatha ann an Iosa Criosd, no co-cheangal nan gràs (a ghairmear mar so, a chionn gu bheil e a' neartachadh agus a' beothachadh neach chum beatha spioradail tre Chriosd) a' dèanamh an Abstoil agus na h uile fior chreidmheach, saor o cho-cheangal nan gnìomh, no lagh a' pheacaidh agus a' bhàis: air chor 's gu 'm feud gach duine ràdh maille ris, *Rinn lagh Spiorad na beatha*, no co-cheangal nan gràs, *mise saor o lagh a' pheacaidh agus a' bhàis*, no co-cheangal nan gnìomh.

4. Gur e an ceud bhunachar agus an tobar o 'm bheil ar saorsa o mhallachadh an lagha a' sruthadh, co-cheangal na saorsa air a dhèanamh eadar Dia an

t-Athair, agus Dia am Mac, mar anns an fheòil far am bheil Criosd a' gabhail air féin mallachd an lagha air son peacaidh, chum 's gu 'm biodh an creidmheach do nach bu chomasach air chor 's am bith eile bhi air a theasairginn o cho-cheangal nan gnìomh, air a shaoradh uaithe. Agus tha 'n t-Abstol a' cumail a mach an teagaisg so anns na ceithir chinn so a leanas: (1.) Gu'n robh e neo-chomasach do 'n lagh, no do cho-cheangal nan gnìomh, fìreantachd agus beatha thabhairt do aon pheacach, a chionn gu 'n robh e *anmhunn.* (2.) Nach ann aig an lagh no aig co-cheangal nan gnìomh tha coire na h-anmhuinneachd so, ach aig an fheòil pheacaich, nach 'eil aon chuid comasach air peanas a' pheacaidh a dhìoladh, no ùmhlachd iomlan a thoirt do 'n lagh (ged bhiodh gach uile pheacadh a chaidh seachad air a mhaitheadh ;) oir a deir e, *Bha 'n lagh anmhunn tre 'n fheòil.* (3.) Gu bheil fìreantachd agus slàinte nam peacach, a bha neo-chomasach bhi air an toirt mu 'n cuairt leis an lagh, air an tabhairt chum crìch le Dia a' cur a Mhic féin, Iosa Criosd, anns an fheòil, agus 'n a fheòil-san tha peacadh air a dhìteadh, agus air a pheanasachadh chum dìoladh a dhèanamh as leth nan daoine taghta, chum gu 'm biodh iad air an leigeadh as saor. (4.) Agus a chum nach cailleadh an lagh ni air bith d' a thaobh-san, do bhrìgh gu bheil fìreantachd an lagha air a coimhlionadh ni 's fearr air an dòigh so; An tùs, gu d' thug Criosd do 'n lagh ann ar n-ainm, ùmhlachd iomlan anns na h-uile nithibh: a rìs, gu 'n do dhìol e 'n ar n-ainm am peanas (bu dligheach do 'n pheacadh) 'n a bhàs féin: Agus fadheoidh gu 'n d'oibrich e naomhachadh annainne a tha 'n ar fìor chreidmhich, a tha dèanamh sbàirn chum nuadh-ùmhlachd a thoirt do 'n lagh ; agus *nach gluais a réir na feòla ach do réir an Spioraid.*

## BARANTAIS CHUM CREIDSINN.

Chum ar misneach a thogail suas air an deadh bhunachar so, feudaidh na ceithir barantais shònruichte so gu creidsinn ann an Criosd fòghnadh.

An tus, Cuireadh runach Dhe, air a chur sios, ann an Isa. lv. 1–5. "Ho! gach neach air am "bheil tart, thigibh-se chum nan uisgeachan; agus "esan aig nach 'eil airgiod, thigibh, ceannaichibh "agus ithibh; seadh thigibh, ceannaichibh, gun air-"giod agus gun luach, fìon agus bainne. C'arson "a ta sibh a' caitheamh airgid air an ni nach aran? "agus bhur saothrach air ni nach sàsuich? Eisdibh "le deadh aire rium-sa, agus ithibh an ni a ta maith: "agus gabhadh 'ur n-anam toil-inntinn ann an cuilm "shòghmhoir. Aomaibh 'ur cluas, agus thigibh do "m' ionnsuidh-sa; éisdibh, agus mairidh 'ur n-anam "beò; agus ni mi ruibh co-cheangal sìorruidh, "eadhon tròcairean cinnteach Dhaibhidh. Feuch "thug mi e mar fhianuis do na cinnich, 'n a cheann-"iùil agus 'n a uachdaran do no slòigh," &c.

An so (an déigh do éiric luachmhor ar slàinte, le fulangas Chriosd, agus na beannachdan saoibhir a chaidh a chosnadh dhuinne leo sin, a bhi air an cur sìos anns an dà Chaibideil roimhe so), tha 'n Tighearn anns a' Chaibideil so,

1. A' toirt tairgse fhollaiseach do Chriosd agus d' a ghràs le bhi gairm margaidh shaor agus ghràsmhor do dh' fhìreantachd agus do shlàinte, a ta r' am faotainn tre Chriosd, do gach anam, gun chùl a chur ri aon neach a ta gu fìrinneach ag iarruidh bhi air a shaoradh o fheirg agus o pheacadh; *Ho! gach neach air am bheil tart.*

2. Tha e toirt cuiridh do gach uile pheacach, a

tha seasamh air ais o Dhia do thaobh aobhair 's am bith, teachd agus saoibhreas gràis a ghabhail a tha sruthadh mar amhuinn ann an Criosd, a dh'ionnlad air falbh peacaidh, agus a chum fearg a chasgadh; oir a deir e *Thigibh-se chum nan uisgeacha.*

3. Air eagal gu'n seasadh neach air bith air ais, le mothachadh d' a pheacadh agus d' a thruaillidheachd, agus air a neo-chomas gu maith 's am bith a dhèanamh, tha 'n Tighearn gu h-àraid a' gairm a leithid so do mhuinntir, ag ràdh, *esan aig nach 'eil airgiod thigeadh e.*

4. Cha 'n 'eil e ag iarruidh air a' cheannaiche, ach a bhi toilichte leis na nithibh a ta air an tairgseadh, 's e sin gràs agus tuilleadh gràis; agus gu 'n aontaicheadh e leis o 'chridhe, agus gu 'n dlùthaicheadh e ri tairgse nan gràs, chum 's gu 'm biodh e 'n a ghnothuch dèanta, agus 'n a cho-cheangal ri Dia; *Thigibh, ceannaichibh gun airgiod* (a deir e) thigibh, *ithibh*, 's e sin ri ràdh, Aontaichibh chum gu 'm bi agaibh, agus gabhaibh d' ur n-ionnsuidh gach uile ghràs slàinteil, dèanaibh còir dhuibh féin diubh, sealbhaichibh iad, agus dèanaibh feum do na h-uile bheannachadh a tha ann an Criosd; ge b' e ni air bith a ta feumail air son bhur beatha spioradail agus bhur comhfhurtachd, gnàthaichibh, agus mealaibh e gu saor, gun ni 's am bith a thoirt air a shon: (Oir a deir e) *Thigibh, ceannaichibh gun airgiod, agus gun luach, fìon agus bainne.*

5. A chionn gu bheil fios aig an Tighearna, cia mòr 's a tha sinn air ar n-aomadh chum fìreantachd agus beatha iarruidh le 'r dèanadais agus ar dìoladh féin, chum fìreantachd agus beatha bhi againn mar gu b' ann le 'r n-oibribh féin; agus cia mòr 's a tha sinn an aghaidh gabhail ri Iosa Criosd, agus ri beatha air rathad saor-ghràs tre Iosa Criosd, rèir 's

mar tha iad air an tairgseadh dhuinn: Uime sin tha 'n Tighearna 'g ar gairm gu càirdeil o 'n t-slighe fhiar agus mhi-shona so, le rabhadh caomh a thoirt dhuinn 'n a thrà, agus a' leigeil dhuinn a thuigsinn, nach dèan sinn ach ar saothair a chall ann ar slighe féin. *C' arson a ta sibh a' caitheamh airgid* (a deir e) *air an ni nach aran? agus bhur saothrach air an ni nach sàsuich?*

6. Tha 'n Tighearn a' gealltuinn dhuinn taitneas bunaiteach ann an gràsaibh Chriosd a' ghabhail chugainn, eadhon fìor thoil-inntinn agus lànachd do shàimh spioradail, ag ràdh, *Eisdibh le deadh aire riumsa, agus ithibh an ni a ta maith; agus gabhadh 'ur n-anam toil-inntinn ann an cuilm shògh mhoir.*

7. Do bhrìgh gu bheil creidimh a' teachd le h-éisdeachd, tha e a' gairm oirnn aire thabhairt do mhìneachadh na tairgse, chum gu 'n creideamaid anns an fhìrinn, agus gu 'n éisdeamaid rithe, a ta comasach air creidimh slàinteil a ghineamhuinn anns an anam, agus a tharruing a mach gu h-earbsa ann an Dia; *Aomaibh* 'ur cluas, agus thigibh do m' ionnsuidh-sa: Chum na crìche so, tha 'n Tighearn a' gealltuinn, ma ghabhar ris an tairgse so, gu 'm beathaich i am peacach marbh, agus gu 'n daighnich e co-cheangal nan gràs ris an duine dh'aontaicheas rithe, eadhon co-cheangal sìthe agus réite bhithbhuan nach gabh sgaoileadh; *Eisdibh, agus mairidh 'ur n-anam beò*; *agus ni-mi ribh co-cheangal sìorruidh,* (deir e) *eadhon tròcaire cinnteach Dhaibhidh:* le *tròcairibh cinnteach*, tha e ciallachadh gràsa slàinteil mar tha fìreantachd, sìth, agus aoibhneas anns an Spiorad Naomh, Uchd-mhacachd, naomhachadh, agus glòrachadh, agus gach ni a bhuineas do dhiadhachd agus do 'n bheatha mhaireannaich.

8. Chum ar dèanamh cinnteach, agus a chum fìor

chòir a dhaighneachadh dhuinn air na tròcairibh slàinteil sin, agus a chum gu creideamaid dearbhachd a' cho-cheangail a ta eadar Dia agus an creidmheach anns an fhocal so; thug an t-Athair seachad tiodhlac cheithir-fillte 'n a Mhac sìorruidh agus aonghin féin.

*An tùs*, thug se e, gu bhi air a dhèanamh 'n a fheòil, agus gu bhi air a bhreth air ar son-ne, do shìol Dhaibhidh, a bha 'n a roimh-chomharadh air; air an aobhar sin theirear ris ann an so, agus ann an *Gnìomh* xiii. 34. *Daibhidh* Rìgh fìor, agus sìorruidh *Israeil.* 'S i so tiodhlac mhòr Dhé do 'n duine, Eoin iv. 10. agus an so, *Thug mi e gu bhi 'n a Dhaibhidh, no*, air a bhreth o *Dhaibhidh do 'n t-sluagh.*

*'S an dara áit*, Thug e Criosd mar thiodhlac, gu bhi 'n a *Fhianuis* do 'n t-sluagh, araon air na sochairibh cinnteach agus slàinteil a bha air an tabhairt do na daoinibh taght' ann an co-cheangal na saorsa, agus mar an ceudna 'n a fhianuis air toil agus rùn an Athar chum na sochaire sin a chur riu, agus chum an daighneachadh ann an co-cheangal na réite, a tha air a dhèanamh riu-san a ghabhas ris an tairgse: *Thug mi e* (deir an Tighearna) *mar Fhianuis do na cinnich.* Agus gu cinnteach is leòir an Fhianuis anns a' chùis so e, air iomadh dòigh; (1.) A chionn gur aon e do 'n Trionaid bheannuichte agus gur neach àraid as ar leth ann an co-cheangal na saorsa e roimh thoiseach an t-saoghail. (2.) A chionn gur esan, 'n a dhreuchd mar Eadarmheadhonair, Teachdair' a' cho cheangail, agus fhuair e barantas g' a fhoillseachadh. (3.) Thòisich e air 'fhoillseachadh ann am Phàras, far an do gheall e, gu 'm bruthadh sìol na mnà ceann na nathrach. (4.) Dh'fhoillsich e a bhàs féin agus 'fhulangais, agus na sochairean mòr' a thigeadh leis, anns na roimh-

chomharaibh, na samhluidhibh, na h-ìobairtibh agus na deas-ghnàthaibh a thugadh leis roimh a theachd. (5.) Thug e tuilleadh soluis mu 'n cho-cheangal so, a' labhairt le a Spiorad, o linn gu linn, anns na Fàidhibh naomha. (6.) Thàinig e féin ann an iomlanachd na h-aimsire, agus thug e fianuis air na h-uile nithibh a bhuineas do 'n cho-cheangal so, agus mu thoil Dhé chum nan creidmheach a ghabhail a steach ann; rinn e so ann an cuid, leis gu 'n d' rinn e aon fhìor phearsa 'n ar nàdur-ne, aonadh ann an aon phearsa, ris an nàdur dhiadhuidh; agus ann an searmonachadh naidheachd mhaith a' cho-cheangail le a bheul féin; agus ann an luach na saorsa ìocadh air a' chrann-cheusaidh; agus ann am buntuinn do ghnàth ri a shluagh féin o thoiseach an t-saoghail, gus an là 'n diugh, a chum cumail na muinntir shaorta 's a' cho-cheangal so.

'*S an treas áite*, Rinn Dia tiodhlac do Chriosd mar cheann-iùil do 'n t-slaugh, chum an tabhairt troimh gach éigin, gach trioblaid, agus gach buaireadh, gu beatha, leis a' cho-cheangal so: Agus is e féin agus cha 'n neach air bith eile, a tha treòrachadh a shluaigh dh'ionnsuidh a' cho-cheangail, agus anns a' cho-cheangal, agus fad na slighe uile, chum slàinte. 1. Le seòladh 'fhocail agus a Spioraid 2. Le eis-eimpleir a bheatha féin, ann an creidimh, agus ann an ùmhlachd, eadhon a chum bàis a' chroinn-cheus-aidh. 3. Le bhi ag oibreachadh gu cumhachdach annta, agus a' giùlan a mhuinntir shaorta 'n a uchd, agus a' toirt orra an taic a leagadh air féin, am feadh a ta iad a' dol suas troimh 'n fhasaich so.

'*S a' cheathramh àit*, Rinn Dia tiodhlac do Chriosd d' a shluagh, mar *Cheann-feadhna;* agus tha e a' cur an gnìomh na dreuchd so gu fìrinneach, le a lagh agus 'òrduighibh féin, agus le luchd-teagaisg agus

uachdaranaibh, a thoirt d' a Eaglais, agus d' a shluagh, maille ris gach uile luchd-dreuchd a ta feumail; le bhi cumail chùirtean agus chomh-chruinnichidhean 'n am measg, a dh'fhaicinn gu 'm bi ùmhlachd air a toirt d' a lagh agus, gu 'n ceannsaicheadh e le 'fhocal, le a Spiorad, agus le smachdeaglais, truaillidheachd a shluaigh; agus le a ghliocas agus a chumhachd, 'g an dìon o 'n uile naimhdibh.

Uaith so, feudaidh esan a thug e féin suas do Dhia, a chreidimh a neartachadh, le reusonachadh air an dòigh so:—" Co air bith a ghabhas o 'chridhe ri " tairgse saor ghràis, a ta air a dèanamh ann an so " do pheacaichibh, air am bheil tart an déigh fìreant- " achd agus slàinte; dha-san, buinidh Criosd, am " fìor Dhaibhidh, le co-cheangal sìorruidh, le 'uile " thròcairibh cinnteach agus slàinteil.

" Ach tha mise (feudaidh an creidmheach lag a " ràdh), o 'm uile chridhe, a' gabhail ri tairgse saor " ghràis, air a tabhairt an so do pheacaichibh air am " bheil tart an déigh fìreantachd agus slàinte.

" Uime sin, buinidh Criosd dhomhsa, le co-chean- " gal sìorruidh, maille r' a uile thròcairibh cinnteach " agus slàinteil."

'S e 'n dara Barantas agus an t-aobhar àraid gu gabhail ri Criosd, agus gu creidsinn ann, an Earail dhùrachdach a tha Dia a' toirt dhuinn a bhi réidh ris féin ann an Criosd, air a cur sìos 2 Cor. v. 19, 20, 21.

" Bha Dia ann an Criosd a' dèanamh an t-saoghail " réidh ris féin, gun bhi a' meas an cionta dhoibh; " agus dh' earb e ruinne focal na réite. Uime sin, " is teachdairean sinn air son Chriosd, mar gu cuir- " eadh Dia impidh leinne; tha sinn a' guidheadh " oirbh as uchd Chriosd, bithibh réidh ri Dia. Oir

" rinn se esan do nach b'aithne peacadh, 'n a ìobairt " pheacaidh air ar son-ne; chum gu bitheamaid-ne " air ar dèanamh 'n ar fìreantachd Dhé ann-san."

An so tha 'n t-Abstol a' teagasg dhuinn nan naoidh chinn-theagaisg a leanas; *An tùs*, Gu bheil an saoghal taghta, no saoghal do anamaibh saorta, uile, do thaobh nàduir, ann an staid naimhdeis an aghaidh Dhé: Tha so air a chiallachadh leis an fhocal, *Réidh;* oir cha 'n fheud réite, no ath-nuadhachadh càirdeis bhi ach eatorra-san a bha roimhe sin 'n an naimhdibh.

*'S an dara àit*, Gu 'n robh Iosa Criosd Mac sìorruidh Dhé, anns gach uil' àm a chaidh seachad o thuiteam *Adhaimh*, mar Eadar-mheadhonair; agus an t-Athair annsan, a' dèanamh càirdeis (le 'fhocal agus le a Spiorad) eadar e féin agus na daoine taghta, oir (a deir e,) *BHA Dia ann an Criosd a' dèanamh an t-saoghail réidh ris féin.*

*'S an treas àit*, Gu 'm b' ionnan dòigh do 'n réite so anns na h-uile linn, do thaobh brìgh, *eadhon*, le maitheadh am peacaidh dhoibh-san a dh' aidicheadh am peacaidh agus an naimhdeas féin an aghaidh Dhé, agus a tha 'g iarruidh réite agus maitheanais peacaidh tre Chriosd, oir a deir e, *Bha Dia ann an Criosd a' dèanamh an t-saoghail réidh ris féin, gun bhi a' meas an cionta dhoibh.*

*'S a' cheathramh àit,* Gu bheil crìoch an t-soisgeil agus focail Dé uile, trì-fillte; 1. Gu bheil e a' toirt mothachaidh do dhaoinibh air am peacaidh féin, agus air an naimhdeas féin an aghaidh Dhé, agus air an cunnart féin mu sheasas iad a mach 'n a aghaidh, gun eagal roimh dhiomb Dhé. 2. Gu bheil focal Dé a' dèanamh dhaoine eòlach air an dòigh a dh' ullaich Dia, chum càirdeas a dhèanamh, tre Iosa Criosd, eadhon, ma dh'aidicheas iad an naimhdeas

féin, agus gu 'm bi iad toileach air dol ann an co-cheangal càirdeis ri Dia tre Chriosd, an sin gu 'm bi Dia toileach a bhi réidh riutha gu saor. 3. Tha focal Dhé a' teagasg do dhaoinibh, cionnus a ghiùlaineas iad iad féin do thaobh Dhé mar chàirdibh, an déigh dhoibh bhi air an dèanamh réidh ris, eadhon, ann a bhi neo-thoileach air peacachadh 'n a aghaidh, agus air strì a dhèanamh o 'n cridhe ùmhlachd a thoirt d' a àitheantaibh : agus uime sin, a deirear ri focal Dé an so, *Focal na réite ;* a chionn gu bheil e a' teagasg dhuinn an fheum a ta againn air réite, agus cionnus a choimhdeas sinn an réite, no an càirdeas so, air dha bhi air a dhèanamh ri Dia tre Chriosd.

*'S a' chùigeamh àit*, Ged bhuineas éisdeachd, creidsinn, agus ùmhlachd do 'n Fhocal so, o gach neach gus an tig an Soisgeul ; gidheadh cha bhuin dreuchd a shearmonachaidh do neach air bith, ach dhoibhsan a mhàin a ta air an gairm le Dia chum na ministreileachd, agus a chuir e a mach le barantas chum na h-oibre so ; tha 'n t-Abstol a' cumail so a mach anns na briathraibh so, rann 18. *Thug e dhuinne ministreileachd na réite.*

*'S an t-sèathamh àit*, Gu 'm bu chòir do mhinisteiribh an t-Soisgeil iad féin a ghiùlan mar theachdairibh Chriosd, agus bu chòir dhoibh am barantas a leantuinn gu teann, mar tha e air a chur sìos 's an fhocal, Mat. xxviii. 19, 20. Agus an uair a ni iad so, gur còir do 'n t-sluagh gabhail riutha mar theachdairibh o Dhia; oir an so tha 'n t-Abstol ag ràdh, 'n an ainm uile, *Is Teachdairean sinn air son Chriosd, mar gu cuireadh Dia impidh leinne.*

*'S an t-seachdamh àit*, Gu 'm bu chòir do Mhinisteiribh buntuinn ris an t-sluagh leis gach uile dhùrachd caomh, chum am peacaidhean aideachadh, agus

an naimhdeas do thaobh nàduir an aghaidh Dhé, le tuilleadh agus tuilleadh tréibhdhireachd ; agus aontachadh le co-cheangal nan gràs agus teachdaireachd Chriosd, le tuilleadh agus tuilleadh rùin cridhe, agus chum an réite dhearbhadh ni 's mò agus ni 's mò, le giùlan naomh an làthair Dhé, tha e cumail so a mach, 'n uair tha e ag ràdh, *Tha sinn a' guidheadh oirbh, bithibh réidh ri Dia.*

*'S an ochdamh àit,* Ann am buntuinn teò-chridheach Mhinisteirean ri sluagh, gu 'm bu chòir do 'n t-sluagh a thuigsinn, gur ann ri Dia agus ri Criosd a tha an gnothuch, a tha guidheadh orra le a Mhinisteiribh féin bhi réidh ris : A nis cha 'n 'eil impidh 's am bith is dòcha cridhe cruaidh a' pheacaich a thaiseachadh, no Dia bhi guidheadh air a bhi réidh ris; oir, 'n uair a bhuineadh dhuinne, a rinn co iomadh eucoir air Dia, sinne bhi 'g iarruidh càirdeis air-san, gu bheil esan a dol romhainn, agus (O ! Iongantas nan Iongantas !) ag asluchadh oirnne bhi réidh ris féin ; agus uime sin, tha 'n fhearg a 's uamhasaiche a' feitheamh orra-san a chuireas an t-iarrtus so ann am beag suim, agus nach géill dha, 'n uair chluinneas iad a Mhinisteirean ag ràdh, *Is teachdairean sinne air son Chriosd, mar gu cuireadh Dia impidh leinne ; tha sinn a' guidheadh oirbh-se as uchd Chriosd, bithibh réidh ri Dia.*

*'S an naothamh àit,* Chum a dhèanamh soilleir, cionnus a tha e teachd gu crìch, gu bheil co-cheangal na réite co furasd air a dhèanamh suas eadar Dia agus peacach iriosal a ta teicheadh a dh' ionnsuidh Chriosd, tha 'n t-Abstol a' nochdadh an aobhair dhuinn, mar tha a air a leigeadh ris ann an co-cheangal na saorsa, 's e so is sùim dha ; " Tha e air " a réiteachadh eadar Dia agus an t-Eadar-mheadh- " onair Iosa Criosd, Mac Dhé, agus Urras na muinn-

" tir shaorta, mar an dà neach àraid anns a' cho-
" cheangal, gu 'm bi peacaidhean na muinntir shaorta
" air an cur as leth, no air am meas do Chriosd
" neo-chiontach, agus gu 'm bi esan araon air a dhìt-
" eadh, agus air a chur gu bàs air an son-sa; agus air
" a' cheart chumha so, ge b' e air bith a dh'aontaich-
" eas ri co-cheangal na réite, mar a ta e air a thairg-
" seadh tre Chriosd, gu 'm bi e air 'fhìreanachadh
" agus air a mheas fìreanta an làthair Dhé, le ùmh-
" lachd Chriosd bhi air a meas da;" *Oir rinn se esan do nach b' aithne peacadh, 'n a ìobairt-pheacaidh air ar son-ne;* (deir an t-Abstol) *chum gu bitheamaid-ne air ar dèanamh 'n ar fìreantachd Dhé ann-san.*

Uaithe so feudaidh creidmheach lag, a chreidimh a neartachadh, le reusonachadh o 'n bhunchar so, air an dòigh so;

" Feudaidh an neach a rinn, air iarrtus gràdhach
" Dhé agus Chriosd, air 'fhoillseachadh dha le beul
" mhinisteirean (aig an robh barantas gu sin a dhèan-
" amh) gabhail ri tairgse na réite bhith-bhuain tre
" Chriosd, agus a tha rùnachadh troimh chòmh-
" nadh gràis Dé, mar neach a tha air a dhèanamh
" réidh, sbàirn a dhèanamh an aghaidh peacaidh,
" agus seirbhis a dhèanamh do Dhia le 'uile neart
" gu bunaiteach, a bhi co cinnteach gu 'm bi fìreant-
" achd agus beatha mhaireannach air an toirt dha,
" air son ùmhlachd Chriosd, le i sin bhi air a meas
" da, 's a tha e cinnteach gu 'n deachaidh Criosd a
" dhìteadh agus a chur gu bàs air son pheacaidhean
" na muinntir shaorta bhi air am meas dha-san.

" Ach ghabh mise (feudaidh an creidmheach lag
" a ràdh) air iarrtus gràdhach Dhé agus Chriosd,
" air 'fhoillseachadh dhomh le beul a mhinisteir-
" ean féin, ri tairgse na réite bhith-bhuain tre
" Chriosd, agus tha mi a' rùnachadh tre ghràs Dé,

mar neach a ta air a réiteachadh, sbàirn a dhèanamh an aghaidh, peacaidh, agus seirbhis a dhèan-
" amh do Dhia, gu bunaiteach le m' uile chomas.
" Uime sin, feudaidh mise bhi co cinnteach gu 'm
" bi fìreantachd, agus beatha mhaireannach air an
" tabhairt dhomhsa, air son ùmhlachd Chriosd air a
" meas domh, 's a tha mi cinnteach gu 'n deachaidh
" Criosd a dhìteadh air son pheacaidhean na muinn-
" tir shaorta, bha air am meas dha-san."

Is e 'n treas Barantas, agus an t-aobhar àraid gu creidsinn ann an Criosd; *Aithne* theann, agus *Uamhasach Dhé*, a ta sparradh air uile luchd-éisdeachd an t-Soisgeil, dlùthachadh ri Criosd, 's an òrdugh a chuir e féin sìos, agus creidsinn ann; mar tha e air 'fhoillseachadh, 1 Eoin iii. 23.

" Agus is e so 'àithne-san, gu 'n creideamaid ann
" an ainm a Mhic Iosa Criosd, agus gu 'n gràdh-
" aicheamaid a chéile, mar a thug esan àithne
" dhuinn."

An so tha 'n t-Abstol a' toirt dhuinn nan cùig theagasga so a leanas r' an tuigsinn;

1. Mur bi duine 's am bith, nach bi air a ghlacadh le cuireadh caomh Dhé, no le iarrtusaibh iriosal agus ghràdhach an Tighearna, air am foillseachadh dha, chum e bhi air a réiteachadh, aithnichidh e gu bheil a ghnothuch ri Mòrachd àrd-uachdranach an Tì a 's àirde; oir a deir e, *Is i so 'àithne-san gu 'n creideamaid 'n a ainm.*

2. Ma ni duine 's am bith, dìmeas air an àithne so, mar a chleachd e a dhèanamh roimhe so air àitheantaibh an lagha; 's fheudar dha thoirt fainear, gur ann do àitheantaibh an t-soisgeil an àithne so, air a toirt seachad an déigh an lagha, chum feum a dhèanamh do 'n leigheas a dh'ullaicheadh air son nan uile pheacaidh; agus mur bi ùmh-

lachd air a toirt dhi, cha 'n 'eil àithn' eile ri teachd 'n a déigh ach so, *Imichibh uam a shluagh malluichte, chum teine sìorruidh Ifrinn : Oir, is i so 'àithne-sa,* agus tha ùmhlachd dhi ro thaitneach 'n a làthair, rann 22, agus a dh'easbhuidh ùmhlachd a thoirt do 'n àithne so, cha 'n 'eil e comasach esan a thoileachadh. Eabh. xi. 6.

3. Gu 'm feum gach neach a chluinneas an Soisgeul, bhi gnàthachadh beò-chreidimh ann an Criosd mar a dhleasdanas : cha 'n fheud an *creidmheach lag* a smuaineachadh gur h-an-dànadas dha-san a bhi dèanamh an ni sin a tha air 'àithneadh dha ; feumaidh an *neach* a ta ealamh air tuiteam ann an eudòchas e féin a thogail suas, agus smuaineachadh air ùmhlachd do 'n àithne chaomh agus shlàinteil so ; agus is fheudar do 'n *chreidmheach làidir* dol ni 's faide ann an tuilleadh mothachaidh air an fheum a ta aige air Iosa Criosd, agus fàs ann an tuilleadh ùmhlachd do 'n àithne so ; seadh cha 'n fheud an neach a 's cruaidh-chridheiche, a 's aingidh, agus a 's mi-naomha, e féin a dhruideadh a mach, no bhi air a dhruideadh a mach le muinntir eile, o bhi gu riaghailteach a' frithealadh air a dhleasdanas, ciod 's am bith co eu-dòchasach 's a tha coslas air a staid a bhi ; oir an Tì tha " 'g àithneadh do na h-uile " dhaoinibh creidsinn ann an Criosd," tha e mar an ceudna ag àithneadh do na h-uile dhaoinibh creidsinn gu bheil iad air an dìteadh agus càillte as eugmhais Chriosd : agus tha e le sin ag àithneadh do na h-uile dhaoinibh am peacaidhean agus am feum air Criosd aideachadh, agus is e sin an t-aon ni 's gu bheil e " ag àithneadh do na h-uile dhaoinibh, " aithreachas a dhèanamh," chum 's gu creid iad ann. Agus co air bith a dhiùltas aithreachas a ghabhail d' am peacaidhibh a chaidh seachad, tha

iad ciontach ann an eas-ùmhlachd do 'n àithne so a thugadh do luchd-éisdeachd an t-soisgeil uile, ach gu h-àraid dhoibh-san a tha 'n taobh stigh do 'n Eaglais fhaicsinneich; oir deir e, " Is e so 'àithne-" sa, gu 'n creideamaid ann an ainm a Mhic Iosa " Criosd."

4. Gu 'n do thog esan a tha toirt ùmhlachd do 'n àithne so, a shlàinte air bunchar daingean; Oir, *an tùs*, fhuair e am Messiah a chaidh a ghealltuinn, neach anns am bheil gach uil' iomlanachd iomchuidh a chum dreuchda Fàidh, Sagairt, agus Rìgh a chur an gnìomh; oir is esan an Criosd sin anns am bheil an duine a' creidsinn. 2. Ghabh e ri Slànuighear, a tha comasach air tèarnadh gus a' chuid 's faide, seadh a tha gu h-éifeachdach a' tèarnadh gach neach a thig a dh' ionnsuidh Dhé d' a thrid-san: oir is esan *Iosa*, fìor-Shlànuighear a shluaigh o 'm peacaidhibh. 3. Thog an neach a tha toirt ùmhlachd do 'n àithne so, a shlàinte air a' Charraig, 's e sin, air Mac Dhé, do nach reubainn a bhi air a ràdh leis, gu bheil e co-ionann ris an Athair, agus an Tì a 's airidh a bhi 'n a chuspair do chreidimh slàinteil, agus do aoradh spioradail: " Is i so 'àithne-sa gu 'n " creideamaid ann an ainm a Mhic Iosa Criosd."

5. An tì a chreid ann an Iosa Criosd (ged tha e air a shaoradh o mhallachd an lagha) cha 'n 'eil e air a shaoradh o 'n àithne agus o ùmhlachd do 'n lagh; ach tha e ceangailte ris le ceangal nuadh, agus le h-àithne nuadh o Chriosd: agus tha 'n àithne nuadh so o Chriosd a' ciallachadh neart fhaotainn o Chriosd, chum ùmhlachd a thoirt do 'n àithne: Ris an àithne so o Chriosd, tha 'n t-Athair a' cur 'ùghdarrais agus 'àithne féin mar an ceudna; oir a deir Eoin, " Is i so 'àithne-sa, gu 'n creideamaid " ann an ainm a Mhic Iosa Criosd, agus gu 'n gràdh-

“aicheamaid a chéile mar a dh'àithn e dhuinn.” Tha a' cheud chuid do 'n àithne so, 'g ar toirt fuidh cheangal creidsinn ann-san, agus a' gabhail a steach innte *gràdh do Dhia*, agus mar sin, ùmhlachd do 'n cheud chlàr; oir, tha creidsinn ann an Dia, agus gràdh do Dhia neo-dhealaichte o 'chéile. Agus tha 'n dara cuid do 'n àithne a' gabhail a steach gràidh d' ar coimhearsnaich (gu h-àraid do theaghlach a' chreidimh) agus mar sin, ùmhlachd do dhara clàr an lagha.

Uaithe so, feudaidh creidmheach lag e féin a neartachadh o 'n bhunchar so, air an dòigh so;

“Cia b' e neach, le mothachadh air a pheacadh “féin, agus fuidh eagal feirge Dhé, a theich a dh'-“ionnsuidh Iosa Criosd, an t-aon leigheas o pheac-“adh agus truaighe, agus a cheangail a chridhe gu “h-ùmhlachd do lagh a' ghràidh, cha 'n 'eil a chreid-“imh-san an-dàna no marbh, ach is creidimh fìor “agus slàinteil e.

“Ach mise, (feudaidh an creidmheach lag a ràdh,) “ann am mothachadh do m' pheacadh féin, agus “fuidh eagal feirge Dhé air a shon, tha mi air “teicheadh gu h-Iosa Criosd, an t-aon leigheas air “son peacaidh agus truaighe; agus cheangail mi “mo chridhe gu h-ùmhlachd do lagh a' ghràidh.

“Uime sin cha 'n 'eil mo chreidimh an-dàna agus “marbh, ach is creidimh fìor agus slàinteil e.”

'S e 'n ceathramh Barantas agus an t-aobhar àraid chum creidsinn ann an Criosd, an dearbh-chinnte air beatha tha air a toirt do dhaoinibh ma 's e 's gu 'n toir iad ùmhlachd do 'n àithne mu chreidsinn; agus dearbh-chinnte air sgrios, mur toir iad ùmhlachd; air a chur sìos Eoin, iii. 35, 36.

Is toigh leis an Athair am Mac, agus thug e na h-uile nithe 'n a làimh. “An tì a chreideas anns

" a' Mhac, tha bheatha mhaireannach aige: ach an " tì nach 'eil a' creidsinn anns a' Mhac, cha 'n fhaic " e beatha; ach a ta fearg Dhé a' gabhail còmh- " nuidh air."

An so, tha na cùig cinn-theagaisg a leanas air an leigeadh ris dhuinn;

1. Gu bheil an t-Athair làn-thoilichte leis na nithibh a ghabh am Mac o 's làimh, gu bhi 'n a Fhearsaoraidh agus 'n a Urras a dhìoladh air son saorsa nan creidmheach, agus gu 'n dèanamh iomlan ann an naomhachd agus an slàinte, oir a deir e, " I " toigh leis an Athair am Mac," eadhon mar a ta 'n a Eadar-mheadhonair 'n ar n-ainm, a' gabhail o làimh ar saorsa dhèanamh iomlan anns na h-uil ceum. " Is toigh leis an Athair" e, sin ri ràdh, g bheil e a' gabhail gu taitneach r' a thairgse, chum na h-oibre a dhèanamh, agus làn-toilichte leis; tha 'anam a' gabhail toil-inntinn ann, agus a' socruchadh air, agus 'g a dhèanamh 'n a dhreuchdaibh, 'n a " ionad-tasgaidh gràidh, gràis, agus deadh-ghean," gu bhi air a dhèanamh thairis do gach neach a chreideas ann.

2. Chum co-cheangal na saorsa a choimhlionadh, thug an t-Athair do 'n Mhac (mar a tha e 'n a Eadar-mheadhonair, no mar a ta e 'n a Dhia 'n ar nàdur-ne, (am Focal air a dhèanamh 'na fheòil) gach uil' ùghdarras air nèamh agus air thalamh, gach uile shaoibhreas gràis, gach uil' iomlanachd an Spioraid agus na beatha, le gach uile chumhachd agus comas a ta aig aonadh an naduir dhiadhaidh ris an nadur dhaona; no iomlanachd na Diadhachd, a' gabhail còmhnuidh gu brìoghair 'n a nàdur daona, no na tha air a chiallachadh leis an uil'-fhoghainteachd, leis an uil'-iomalanachd, agus leis a' chumhachd uile-chumhachdach sin, a tha anns an Trionaid

uile-làthaireach agus do-dhealaichte; no dh'fheudas a bhi feumail ann an obair na slàinte; (oir a deir e) Thug an t-Athair na h-uile nithe 'n a làimh, eadhon, a chum na h-oibre sin a chrìochnachadh.

3. Tha dearbh-chinnte mhòr air beatha air a cumail a mach do na h-uile ghabhas le 'n cridhe ri Criosd, agus ri tairgse co-cheangail nan gràs agus na réite d' a thrid-san, (oir a deir e) "An tì a chreid-"eas anns a' Mhac, tha a' bheatha mhaireann-"ach aige;" oir tha i air a dèanamh daingean dha; 1. Ann an rùn, agus ann an òrdugh neo-chaochlaideach Dhé, mar tha 'n creidmheach 'n a dhuine air a thaghadh chum beatha. 2. Le bhi air a ghairm gu h-éifeachdach gu beatha le Dia, an Tì, mar a tha e fìrinneach, a ni e. 3. Le gealladh agus co-cheangal sìorruidh air a mhionnachadh le Dia, chum combfhurtachd làidir a thabhairt do 'n chreidmheach air bunait neo-chaochlaideach anns a' bheatha so, agus ann am bàs. Le seilbh agus geall-daighnich fuidh sheula mòr Sàcramaint suipeir an Tighearna, co tric 's a thig an creidmheach a ghabhail nan comharan sin mar gheall-daighnich air beatha. 5. Ann an Criosd, tobair agus ceann na beatha, mar neach a ghabh seilbh mar Fhear-tagraidh air son chreidmheach; agus anns a' bheil ar beatha air a tasgaidh suas, air chor 's nach feudar a tabhairt air falbh. 6. Le toiseach seilbh air beatha spioradail agus athghineamhuinn, agus rìoghachd air a dèanamh suas ann am fìreantachd, sìth, agus aoibhneas anns an Spiorad naomh, air a cur suas an taobh a stigh do 'n chreidmheach, mar gheall-daighnich air lànsheilbh na beatha maireannaich.

Tha 'n teisteas uamhasach so air a thoirt, mur gabh duine ris an teagasg do thaobh fìreantachd agus na beatha maireannaich a ta r' am faotainn tre

Iosa Chriosd; "An tì nach creid anns a' Mhac, "cha 'n fhaic e beatha," 's e sin, cha tuig e ciod is ciall do bheatha.

5. The e thuilleadh air sin a' toirt teisteis, mur gabh duine ri teagasg Mhic Dhé, gu 'm bi uallach dhà-fhillte do fheirg Dhé air a leagadh air; an tùs, mar a bha e air a bhreth 'n a cheannairceach do thaobh nàduir, gu 'n giùlain e mallachd an lagha, no cho-cheangail nan gnìomh; agus a rìs, gu 'm fuiling e dìteadh a 's mò, do bhrìgh gu 'n d'thainig solus a dh'ionnsuidh an t-saoghail, agus gu 'n robh e air a thairgseadh dha, agus gu 'n do dhiùlt se e agus gu 'n do ghràdhaich e dorchadas ni 's mò na solus; agus bithidh an fhearg dhà-fhillte so air a daighneachadh agus air a suidheachadh air gu neo-atharraichte, am feadh a dh' fhanas e ann an staid mi-chreidimh; oir a deir e, "Tha fearg Dhé a' gabhail "còmhnuidh air."

Uaithe so, feudaidh an creidmheach lag, a creidimh a neartachadh, le reusonachadh air an dòigh so;

"Co air bith a chreideas an teagasg a thugadh "le Mac Dhé, agus a mhothaicheas ann féin gu "bheil e ann an cuid air a tharruing gu cumhachdach chum creidsinn ann-san, le sealladh do bheatha "ann, agus ann an cuid air 'iomain le h-eagal feirge "Dhé gu bhi dlù-leantuinn ris; feudaidh e bhi "cinnteach air còir agus seilbh cheart a bhi aige air "beatha mhaireannaich d' a thrid-san.

"Ach tha mise, peacach truagh agus neo-airidh, "*(feudaidh an creidmheach lag a ràdh)* a' creidsinn "an teagaisg a thug Mac Dhé seachad, agus tha mi "a' faireachduinn gu bheil mi féin ann an cuid air "mo tharruing gu cumhachdach chum creidsinn "ann, le sealladh do bheatha ann-san, agus ann an

" cuid air m' iomain le h-eagal feirge Dhé, gu dlu-
" leantuinn ris.

" Uime sin, feudaidh mi bhi cinnteach air mo
" chòir agus seilbh cheart air a' bheatha mhaireann-
" aich d' a thrid-san."

## DEARBHAIDHEAN AIR FIOR-CHREIDIMH.

An déigh an uiread ud a ràdh, chum bunchaïr creidimh a shuidheachadh, agus mu bharantas gu creidsinn:—A nis, chum fìor chreidimh a dhearbhadh le a thoradh, tha na ceithir nithe so feumail; 1. Gu 'm biodh aig a' chreidmheach mothachadh fallain 'n a thuigse féin, air a' cheangal fuidh 'm bheil e chum lagh nam modhanna a choimhlionadh gu h-iomlan fad uile làithean a bheatha; agus sin, cha 'n ann ni 's lugha, ach ni 's mò gu mòr mar a tha e air a shaoradh le Criosd o cho-cheangal nan gnìomh, agus o mhallachadh an lagha. 2. Gu 'n dèan e dìchioll air fàs gu làitheil ann an cleachdadh agus ann an gnàthachadh diadhachd agus na fìreantachd. 3. Gu 'm bi sruth a nuaidh-ùmhlachd a' ruith anns a' chlais cheart, 's e sin, tre chreidimh ann an Criosd, agus tre dheadh choguis, do uile dhleasdanasaibh a' ghràidh do thaobh Dhé agus an duine. 4. Gu 'n gléidh e co-chomunn dlùth ri h-Iosa Criosd, an tobar o 'm feum gach uile ghràs a tha feumail chum toradh a thoirt a mach tighinn d' a ionnsuidh.

Air son a' cheud ni, eadhon, gu mothachadh a thoirt do 'n chreidmheach 'n a thuigse, air a' cheangal tha air, chum lagh nam modhanna choimhead, a measg iomadh Sgriobtuir eile, faic. Mat. v. 16–20.

*Gu ma h-ann mar sin a dhealraicheas bhur solus an*

*làthair dhaoine, chum 's gu faic iad bhur deadh oibre, agus gu toir iad glòir do bhur n-Athair a ta air nèamh. Na measaibh gu 'n d'thàinig mise a sgaoileadh an lagha no nam fàidhean; ni h-ann a sgaoileadh a thàinig mi, ach a choimhlionadh. Oir a deiream ribh gu fìrinneach, gus an téid nèamh agus talamh thairis, cha téid aon lide no aon phunc do 'n lagh thairis gus an coimhlionar gach aon ni. Air an aobhar sin ge b' e neach a sgaoileas aon do na h-àitheantaibh so a 's lugha, agus a theagaisgeas daoine mar sin, goirear an duine a 's lugha dheth ann an rìoghachd nèimhe; ach cia air bith neach a ni, agus a theagaisgeas iad, goirear duine mòr dheth ann an rìoghachd nèimhe. Oir a deiream ribh, Mur toir bhur fìreantachd barrachd air fìreantachd nan sgrìobhach agus nam phàiriseach, nach téid sibh air chor air bith a steach do rìoghachd nèimhe.*

Anns am bheil ar Tighearna,

1. A' tabhairt àithne do chreidmhich, a ta air am fìreanachadh le creidimh, dearbhadh a thoirt air gràs Dhé annta, an làthair dhaoine, le deadh oibribh; (oir a deir e) *Gu ma h-ann mar sin a dhealraicheas bhur solus an làthair dhaoine, chum 's gu faic iad bhur deadh oibre.*

2. Tha e 'g am brosnuchadh chum so a dhèanamh le bhi nochdadh dhoibh, ged nach 'eil iad air am fìreanachadh le oibribh, gidheadh gu 'm feud iadsan a tha 'n an luchd-amhairc air an oibribh bhi air an iompachadh no air am fòghlum; agus mar sin gu 'm faigh Dia glòir le bhur deadh oibribh; 'n uair a bheir iadsan a chi iad, *glòir do bhur n-Athair a ta air nèamh.*

3. Cha 'n 'eil e a' toirt riaghailt 's am bith eile dhoibh air an nuadh-ùmhlachd, ach lagh nam Modhanna, air a chur sìos, agus air a mhìneachadh le Maois agus na fàidhibh; oir a deir e, *Na measaibh*

*gu 'n d' thàinig mise a sgaoileadh an lagha no nam fàidhean.*

4. Tha e a' toirt dhoibh r' a thuigsinn, gu bheil tuigse thruaillidh dhaoine ealamh air seadh mearachdach a thoirt á teagasg nan gràs, agus á saorsa o mhallachd an lagha le creidimh ann an Criosd, mur gu 'm biodh e a' fuasgladh ceangail nan creidmheach o ùmhlachd a thoirt do na h-àitheantaibh, no a' géilleadh do ùghdarras an lagha; agus gu bheil a' mhearachd so do rìreadh a' sgrios an lagha agus nam fàidhean, ni nach fuiling e air chor 's am bith do aon neach d' a dheiscioblaibh, do bhrìgh gu bheil e 'n aghaidh crìch a theachd a chum an t-saoghail; eadhon, an tùs chum a shluagh a naomhachadh, agus a rìs an tèarnadh: oir a deir e, *Na measaibh gu 'n d' thàinig mise a sgaoileadh an lagha no nam fàidhean.*

5. Tha e a' teagasg gur e is crìoch do 'n t-soisgeul agus do cho-cheangal nan gràs, a thoirt air daoinibh bhi ùmhal do lagh nam Modhanna; oir a deir e, *Cha 'n ann a sgaoileadh a thàinig mi, ach a choimhlionadh.*

6. Gu bheil ceangal lagh nam Modhanna anns na h-uile punc, chum na h-uile dleasdanas naomh a chur an gnìomh, buan-mhaireannach, agus seasmhach gu deireadh an t-saoghail, 's e sin, *gus an téid nèamh agus talamh thairis.*

7. Mar a bha cùram aig Dia do na Sgriobtuiribh o thoiseach, mar sin bithidh cùram aige dhiubh gu deireadh an t-saoghail; oir deir e, *cha téid aon phunc no aon lide d' am brìgh thairis.*

8. Mar tha briseadh lagh nam Modhanna, agus bhi a' dìon a bhrisidh sin, mar nach bu pheacadh e, a' druideadh dhaoine a mach araon o nèamh agus o cho-chomunn na h-Eaglais; mar sin, tha ùmh-

lachd do 'n lagh, agus sin a theagasg le deadh eiseimpleir agus comhairle, do réir inbhe gach neach, a' dearbhadh gu bheil duine 'n a fhìor-chreidmheach, agus ann am meas mor aig Dia, agus gur fiù e mòr-mheas na h-Eaglais mar an ceudna, *rann* 19.

9. Gur éigin do fhìreantachd gach fior-chreidmheach, barrachd a thoirt air fìreantachd nan sgrìobhach agus nam phàiriseach ; oir ged ghabh na sgrìobhaichean agus na phàirisich saothair mhòr air cuid do dhleasdanasaibh an lagha choimhlionadh, gidheadh mhìnich iad e ann an seadh anns nach dìteadh e an gnàthachadh féin ; ghabh iad mòrchùram mu nithibh iomallach dleasdanais an lagha o 'n leth muigh : ach dhì-chuimhnich iad a' chuid sin deth a bha spioradail, agus an taobh stigh ; rinn iad gu cùramach a' chuid sin bu lugha do 'n dleasdanas, ach dhìbir iad breitheanas, tròcair, agus gràdh Dhé. Ann an aon fhocal, chaidh iad mu 'n cuairt a dhaighneachadh am fìreantachd féin, agus chuir iad cùl ri fìreantachd Dhé tre chreidimh ann an Iosa Criosd ; ach is éigin do 'n fhìor chriosduidh tuilleadh agus so a bhi aige ; 's fheudar dha seadh spioradail an lagha aideachadh, 'n a làn-leud, agus 'fhad, agus meas a bhi aige air àitheantaibh Dhé gu h-uile, agus saothair a dhèanamh air e féin a ghlanadh o gach uile shalchar a bhuineas do 'n fheòil agus do 'n spiorad, agus gun chudthrom 's am bith a leagadh air aon seirbhis a rinn no a ni e, ach e féin a chòmhdachadh le fìreantachd Chriosd air a meas dha ; ni a ta a mhàin comasach air a lomnochduidh fholach, no cha 'n fheud e bhi air a thèarnadh ; oir mar so deir am focal, *Mur toir bhur fìreantachd barrachd air fìreantachd nan sgrìobhach agus nam*

*phàiriseach, cha téid sibh air chor air bith a steach do rìoghachd nèimhe.*

IS E 'N DARA NI A THA FEUMAIL CHUM FIOR-CHREIDIMH A DHEARBHADH, GU 'N DEANADH AN CREIDMHEACH DICHIOLL AIR RIAGHAILTIBH NA DIADHACHD AGUS NA FIREANTACHD A CHLEACHDAMH, AGUS A BHI FAS GACH LA 'N AN CLEACHDAMH; mar a tha iad air an cur sìos, 2 Phead. i. 5, 6, 7, 9.

*Agus a thuilleadh air so, air dèanamh an uile dhìchill duibhse, cuiribh ri bhur creidimh cruadal; agus ri cruadal eòlas; Agus ri h-eòlas stuaim, agus ri stuaim foighidinn, agus ri foighidinn diadhachd; agus ri diadhachd, gràdh bràthaireil, agus ri gràdh bràthaireil seirc. Oir ma bhios na nithe so annaibh, agus paitte, bheir iad oirbh gun bhi leasg no mi-thorrach ann an eòlas ar Tighearna Iosa Criosd.*

Anns am bheil an t-Abstol, 1. A' teagasg do chreidmhich, gu bheil e feumail, chum fìor-chreidimh a dhearbhadh annta féin, gu 'n dèanadh iad dìchioll air seachd gràsa eile, chur r' an creidimh; 's e cheud ghràs, *Cruadal*, no cleachdamh gnìomhach air gach dleasdanas beusach a ta 'n lagh ag iarruidh, chum 's nach biodh an creidimh dìomhanach, ach gu 'n taisbeanadh se e féin ann an obair. 'S e 'n dara gràs *Eòlas*, chum fios a thoirt do 'n chreidmheach mu 'n fhìrinn a 's còir a chreidsinn, agus gu seòladh do *Chruadal* ciod na dleasdanais a 's còir a dhèanamh, agus cionnus a nithear iad gu crìonna. 'S e 'n treas gràs *Stuaim*, a tha a' teagasg gnàthachadh stuam' air uile nithibh taitneach, chum 's nach biodh duine leo sin air a luchdachadh, no air a dhèanamh neo-iomchuidh air dleasdanas 's am bith a chur an gnìomh, a dh'ionnsuidh am bheil e air a ghairm. 'S e 'n ceathramh gràs, *Foighidinn*, a chum

aignidhean duine dhèanamh measarra, 'n uair a thachras ni 's am bith do-dhèanta, no mi-thaitneach ris; chum aon chuid nach sgìthicheadh e anns an t-saothair a ta air a h-iarruidh gu maith a dhèanamh, no nach fannaicheadh e 'n uair a smachdaicheas an Tighearn e, agus nach dèanadh e gearan 'n uair a chuireas an Tighearn crois 'n a charaibh. Se 'n cùigeamh aon, *Diadhachd*, a tha gu a chumail suas ann an gnàthachadh gach uile dhleasdanais dhiadhaidh araon o 'n taobh a stigh agus o 'n taobh a muigh; leis am feud e bhi air a neartachadh o Dhia chum gach uile dhleasdanais eile a tha aige ri dhèanamh a chur an gnìomh. 'S e 'n sèathamh gràs, Gràdh bràthaireil, a tha cumail suas meas air teaghlach a' chreidimh uile, agus teò-chridheachd dhoibh, agus do choslas Dhé, anns na h-uile neach 's am bheil e air 'fhaicinn. 'S e 'n seachdamh gràs, *Seirc*, a ta toirt air a' chridhe bhi ullamh chum maith a dhèanamh do na h-uile dhaoinibh, co air bith iad, anns na h-uile cothrom a chuireas Dia 'n an làimh.

2. Ged tha e fìor, gu bheil mòran do thruaillidheachd agus do laigse anns na daoinibh diadhaidh; gidheadh, is àill leis an Abstol, gu 'n dèan daoine dìchioll tréibhdhireach, agus do réir an comais, air na gràsaibh sin eile chur r' a chéile, agus gu 'm fàs iad suas 'n an cleachdamh; oir a deir e, "*Air* "*dèanamh an uile dhìchill dhuibh, cuiribh ri bhur* "*creidimh*," &c.

3. Tha e a' dearbhadh do gach neach a tha 'g aideachadh creidimh, mar a gheibh iad buannachd, ann an ùmhlachd do 'n teagasg so, mar sin, dearbhaidh iad fallaineachd an creidimh féin; agus ma bhios iad a dh'easbhuidh nan gràs sin gu 'm bi iad air am faotainn 'n am mealltairibh dalla orra féin.

'S e 'n treas ni chum fìor-chreidimh a dhearbh-

adh, gu 'm bi ùmhlachd do 'n lagh a' ruith anns an t-slighe cheart; 's e sin, tre chreidimh ann an Criosd, mar a tha e air a chur sìos 1 Tim. i. 5.

" A nis 's e 's crìoch do 'n àithne gràdh á cridhe " glan, agus á coguis mhaith, agus á creidimh neo- " chealgach."

Anns am bheil an t-Abstol a' toirt seachad nan seachd theagasg a sin gu 'n tuigsinn.

1. Gur éigin do ùmhlachd an lagha sruthadh *o ghràdh*, agus gràdh *á cridhe glan*, agus cridhe glan *o choguis mhaith*, agus coguis mhaith *o chreidimh neo-chealgach:* 's i so a mhàin sruth-chlais cheart dheadh-oibre; 'S i 's crìoch do 'n àithne gràdh, &c.

2. Nach e crìoch an lagha, gu 'm biodh daoine air am fìreanachdadh le 'n ùmhlachd dha, mar bha 'n luchd-teagaisg Iudhach, a' teagasg gu mearachdach; oir tha e neo-chomasach gur urradh peacaich a bhi air am fìreanachadh leis an lagh, a tha air son gach cionta, air an dìteadh leis: oir 's *e 's crìoch do 'n àithne* (cha n-ann mar a theagaisg an luchd-teagaisg Iudhach) *gràdh á cridhe glan.*

3. Gur e fìor chrìoch an lagha, air a shearmonachadh do 'n t-sluagh, gu 'm faiceadh iad leis an àithne an dìteadh a thoill iad, agus gu 'n teicheadh iad gu neo-chealgach a dh'ionnsuidh Chriosd, chum bhi air am fìreanachadh ann-san; oir mar sin a deir am bonn teagaisg, 'n uair tha e a' dearbhadh gu bheil gràdh a' sruthadh o chreidimh ann an Criosd.

4. Nach comasach do dhuine 's am bith ùmhlachd a thoirt do 'n lagh ann an gràdh, ach do réir mar tha a choguis réidh ris le creidimh, no mar a tha e 'g iarruidh fois ann an Criosd; Oir "*is e 's crìoch do " 'n àithne gràdh á coguis mhaith, agus á creidimh " neo-chealgach.*"

5. Gu bheil *creidimh cealgach* a' dol a dh' ionnsuidh Chriosd as eugmhais cunntas a dhèanamh ris an lagh; agus mar sin tha e a' call a ghnothuich; ach tha creidimh neo-chealgach a' dèanamh cunntais ris an lagh an toiseach; agus mar sin, tha e air éigneachadh gu teicheadh air son dìdein a dh'ionnsuidh Chriosd, mar chrìoch an lagha chum fìreantachd, co tric 's a mhothaicheas se e féin ciontach ann am briseadh an lagha: Oir *'s e 's crìoch do 'n àithne creidimh neo-chealgach.*

6. Chum 's gu tigeadh toradh a' ghràidh a mach ann an *gnìomh gu sònruichte*, tha e feumail gu 'm biodh an cridhe a' fuathachadh gach uile pheacadh agus neo-ghloine, agus le rùn suidhichte air naomhachd a' leantuinn anns gach uile cheum do 'n t-slighe: Oir *'s e 's crìoch do 'n àithne gràdh, á cridhe glan.*

7. Gu bheil creidimh neo-chealgach comasach air a' choguis a dhèanamh maith, agus air a' chridhe dhèanamh glan, agus a thoirt air an duine ùmhlachd a thoirt do 'n lagh ann an gràdh; oir 'n uair a tha fuil Chriosd air a faicinn le creidimh, a' dìoladh ceartais; an sin, fàsaidh a' choguis ciùin mar an ceudna, agus cha 'n fhuiling i do 'n chridhe caidreamh a thabhairt do ghràdh a' pheacaidh; ach dùisgidh i suas an duine gus gach deadh obair, agus gu h-eagal Dé bhi air, air son a thròcaire, agus gu h-ùmhlachd a' thoirt d' a àitheantaibh uile, o fhìorghràdh do Dhia air son saor thiodhlac an fhìreanachaidh, a thugadh dha tre ghràs. Oir *'s e 's crìoch do 'n àithne do rìreadh,* leis am bheil e faotainn tuilleadh ùmhlachd o dhuine na dh'fheudadh e fhaotainn air dòigh 's am bith eile.

'Se 'n ceathramh ni a tha feumail chum fior chreidimh a dhearbhadh, co-chomunn teann a chumail ri Criosd, tobar gach uile ghras, agus dheadh-oibre; mar a tha e air a chur sìos, Eoin xv. 5.

*Is mise an fhìonain, sibhse na geuga; an tì a dh'-fhanas annam-sa, agus mise ann-san, bheir esan mòr-thoradh uaith; oir as 'm eugmhais-sa cha 'n urrainn sibh aon ni a dhèanamh.*

Anns am bheil Criosd ann an cosamhlachd o fhìonain, a' teagasg dhuinn,

1. Gu bheil sinn do thaobh nàduir mar dhrisibh fiadhaich gun toradh, gus am bi caochladh air a dhèanamh oirnn le teachd a dh'ionnsuidh Chriosd, agus gur e Criosd an crann-fìona oirdheirc sin, aig am bheil gach uile bheatha agus bhrìgh gràis ann féin, agus a tha comasach air nàdur gach neach a thig d' a ionnsuidh atharrachadh, agus spiorad agus beatha cho-pàirteachadh ri mheud 's a chreideas ann: *Is mise an fhìonain, sibhse na geuga.*

2. Gur toigh le Criosd creidmhich a bhi air an aonadh ris, air chor 's nach bi iad aig àm 's am bith air an sgaradh uaith le mi-chreidimh, agus gu 'n còmhnuicheadh iad ann le *creidimh* agus gràdh, agus esan annta-san *le 'fhocal* agus le a Spiorad; oir tha e 'g an ceangal sin r' a chéile, *Ma dh'fhanas sibh annam-sa, agus mise annaibh-sa,* mar nithibh neo-eadar-dhealaichte.

3. Mur bi duine air a shuidheachadh ann an Criosd, agus air 'aonadh ris le creidimh, cha chomasach dha le 'neart féin an ni a 's lugha do dheadh oibribh a dhèanamh; seadh, tha 'n obair a tha e a' dèanamh, truaillidh, agus gun fheum, do thaobh maitheis, ann am meas Dhé; *oir as m' eugmhais-sa cha 'n urrainn sibh aon ni a dhèanamh.*

4. Gur e Criosd, a' gabhail còmhnuidh anns a'

chreidmheach, le 'fhocal agus le a Spiorad, agus an creidmheach a' gabhail còmhnuidh ann an Criosd le creidimh agus gràdh, an tobar, agus an t-aobhar neo-mhearachdach chum mairsinn gu seasmhach ann an deadh dhèanadais: oir, *An tì a dh'fhanas annam-sa, agus mise ann-san, bheir esan mòr thoradh uaith.* A nis, mar tha ar fantuinn ann an Criosd a' ciallachadh thrì nithe, 1. Gu 'n cuala sinn fuaim aoibhneach an t-soisgeil a' toirt tairgse do Chriosd dhuinne a ta 'n ar peacaich chaillte leis an lagh; 2. Gu 'n do ghabh sinn gu toileach ri tairgse gràsmhor Chriosd; 3. Gu bheil sinn le gabhail ris, air ar dèanamh 'n ar cloinn do Dhia, Eoin i. 12, agus air ar n-aonadh r' a chorp dìomhair-san, chum gu 'n gabhadh e còmhnuidh annainn, mar a *Theampull*, agus sinne còmhnuidh ann-san, mar ann an ionadtàimh na *fìreantachd agus na beatha:* mar sin tha ar fantuinn ann an Criosd a' ciallachadh thrì nithe eile, 1. A bhi dèanamh gnàth-fheum do Chriosd ann ar n-uile tharruing dlùth do Dhia, ann an ùrnuigh. agus anns gach uile sheirbhis a ghabhas sinn os làimh a dhèanamh dha. 2. A bhi làn-thoilichte le 'iomlanachd-san, gun a bhi dol a mach uaith, a dh'iarruidh fìreantachd, no beatha, no luach 's am bith annainn féin no ann an creutair 's am bith eile. 3. Gu 'm biodh-sinn suidhichte 'n ar *creidimh* ann-san, agus suidhichte ann an *gnàth-fheum* a dhèanamh dheth, agus suidhichte le bhi *làn-thoilichte* leis, agus a' dlùth-leanmhuinn ris, air chor 's nach bi mealladh no buaireadh Shàtain, no an saoghal, no eagal, no trioblaid, comasach air ar spiorada fhògradh o dhlùth-thaic ris, no o aidmheil bhunaiteach air 'fhìrinn-sa, agus air ùmhlachd d' a àitheantaibh-san, a ghràdhaich sinn, agus a thug e féin air ar son; agus ann-san cha 'n e mhàin gu bheil ar beatha air

a tasgaidh suas; ach gu bheil aige-sa mar an ceudna iomlanachd na diadhachd a' gabhail còmhnuidh gu corporra, do thaobh na h-aonachd bhrìoghmhor, phearsanta, a tha aig nàdur na Diadhachd ris an nàdur dhaona.

UAITH SO, DEANADH GACH CREIDMHEACH FURACHAIR, E FEIN A NEARTACHADH ANN AN CREIDIMH AGUS ANN AN UMHLACHD, LE REUSONACHADH AIR AN DOIGH SO.

" Co air bith a tha a' dèanamh gach là, gnàth-
" fheum do Iosa Criosd, chum a choguis agus 'aig-
" nidhean a ghlanadh o chiont agus o shalchar a
" pheacaidhean an aghaidh an lagha, agus gu a
" neartachadh chum ùmhlachd a thoirt do 'n lagh
" ann an gràdh, tha dearbhadh aige air fìor chreid-
" imh ann féin.

" Ach mise, (feudaidh gach creidmheach furach-
" air a ràdh,) tha mi gach là a' dèanamh feum do
" Iosa Criosd, chum mo choguis agus m' aignidhean
" a ghlanadh o chiont agus o shalchar mo pheac-
" aidhean an aghaidh an lagha, agus a chum mo
" neartachadh gu ùmhlachd a thoirt do 'n lagh ann
" an gràdh."

Uime sin, tha dearbhadh agam air fìor-chreidimh annam féin. Uaith so, dèanadh an creidmheach codaltach agus leasg, reusonachadh ris féin air an dòigh so, chum a dhùsgadh suas;

" Ciod air bith a tha feumail gu fìor-chreidimh a
" dhearbhadh, 's fheudar dhomh a dhèanamh, mur
" b' àill leam mi féin a mhealladh, agus a bhi
" caillte.

" Ach tha gnàth-fheum a dhèanamh do Chriosd
" feumail, chum mo choguis agus m' aignidhean a
" ghlanadh o chiont agus o shalchar peacaidh an

" aghaidh an lagha, agus chum mo neartachadh
" chum ùmhlachd nuadh a thoirt do 'n lagh ann an
" gràdh, agus chum mo chreidimh a dhearbhadh
" annam féin."

Uime sin is éigin domh so a dhèanamh mur b' àill leam mi féin a mhealladh, agus a bhi caillte.

Agus *fadheòidh*, A chionn gu 'n do chomharaich Criosd féin so a mach mar dhearbhadh cinnteach air duine bhi air a thaghadh le Dia, chum na beatha, agus a bhi air a thoirt do Iosa Criosd gu bhi air a shaoradh, *ma thig e d' a ionnsuidh*, 's e sin, co-cheangal, dlùth, agus gu 'n gléidh e co-chomunn ris, mar tha e a' teagasg dhuinn, Eoin vi. 37, ag ràdh, *Gach ni a bheir an t-Athair dhomhsa, thig e a' m' ionnsuidh; agus an tì a thig a' m' ionnsuidh, cha tilg mi air chor 's am bith a mach e:* Dèanadh gach neach nach 'eil do rìreadh a' dèanamh feum do Chriosd, air son maitheanais peacaidh, agus ath-leasachaidh beatha, reusonachadh ris féin uaith so, agus o na chaidh a ràdh cheana, air an dòigh so, chum 's gu 'm bi a choguis air a dùsgadh;

" Co air bith nach 'eil co mòr air a dhùsgadh aon
" chuid leis an lagh no leis an t-soisgeul, mu fhìr-
" eantachd, agus mu bhreitheanas, 's a bheir air
" teachd gu Criosd, agus gnàth-fheum a dhèanamh
" dheth air son maitheanais peacaidh, agus leasach-
" aidh beatha; tha e, cha 'n e a mhàin a dh'eas-
" bhuidh na h-uile dearbhadh air creidimh slàinteil,
" ach mar an ceudna air na h-uile coslas d' a thagh-
" adh, co fhad 's a mhaireas e anns an staid so."

Ach mise, (feudaidh gach peacach neo-aithreachail a ràdh) cha 'n 'eil mi co mòr aon chuid leis an lagh no leis an t-soisgeul, air mo dhùsgadh le mothachadh air peacadh, air fìreantachd agus air breitheanas, 's a bheir orm teachd gu Criosd, agus gnàth-

fheum a dhèanamh dheth air son maitheanais peacaidh, agus ath-leasachaidh beatha.

" Uime sin, tha mi dh'easbhuidh, cha 'n e a mhàin " air dearbhadh air creidimh slàinteil, ach mar an " ceudna air gach uile choslas air mo thaghadh, " co fhad 's a dh'fhanas mi anns an staid so."

A CHRIOCH.

# LEABHAR AITHGHEARR

A

# CHEASNACHAIDH;

A SHONRUICH

ARD-SHEANADH EAGLAIS NA H-ALBA

GU BHI 'N A SHEOLADH CEASNACHAIDH.

AIR A THARRUING

CHUM GAELIC ALBANNAICH.

Air iarrtus na Cuideachd urramaich, a ta chum Eòlas Criosduidh a chraobh-sgaoileadh air feadh Gaeltachd agus Eileana na h-Alba.

## LEABHAR AITHGHEARR

NAN

# CEIST.

---

1 Ceist. *Ciod is crìoch àraid do 'n duine?*

*Freagradh.* 'S i is crìoch araid do 'n duine, Dia a ghlòrachadh, agus a mhealtuinn gu sìorruidh.

2 C. *Ciod an riaghailt a thug Dia dhuinn g' ar seòladh, cionnus a dh'fheudas sinn a ghlòrachadh agus a mhealtuinn?*

*F.* 'S e focal Dé, a tha air a chur sìos ann an sgriobtuiribh an t-Seann Tiomnaidh agus an Tiomnaidh Nuaidh, an aon riaghailt g' ar seòladh cionnus a dh'fheudas sinn a ghlòrachadh agus a mhealtuinn.

3 C. *Ciod a tha na sgriobtuire gu h-àraid a' teagasg?*

*F.* Tha na sgriobtuire gu h-àraid a' teagasg gach ni is còir do 'n duine chreidsinn mu thimchioll Dé, agus an dleasdanas a tha Dia ag iarruidh air an duine.

4 C. *Ciod e Dia?*

*F.* Is Spiorad Dia, a ta neo-chrìochnach, bith-bhuan, agus neo-chaochlaideach, 'n a bhith, 'n a

ghliocas, 'n a chumhachd, 'n a naomhachd, 'n a cheartas, 'n a mhaitheas, agus 'n a fhìrinn.

5 C. *Am bheil tuilleadh Dée ann ach aon?*

*F.* Cha 'n 'eil ann ach aon a mhàin, an Dia beò agus fìor.

6 C. *Cia lìon pearsa a ta 's an Diadhachd?*

*F.* Tha trì pearsaidh 's an Diadhachd, an t-Athair, am Mac, agus an Spiorad Naomh; agus an triùir so, is aon Dia iad, ionann ann an nàdur, coimeas ann an cumhachd is ann an glòir.

7 C. *Ciod iad òrduighean Dé?*

*F.* 'S iad orduighean Dé, a rùn sìorruidh do réir comhairle a thoile, leis an d'òrduich e roimh làimh, chum a ghlòire féin, gach ni a thig gu crìch.

8 C. *Cionnus a tha Dia a' cur 'òrduighean an gnìomh?*

*F.* Tha Dia a' cur 'òrduighean an gnìomh ann an oibribh a' chruthachaidh agus an fhreasdail.

9 C. *Ciod i obair a' chruthachaidh?*

*F.* 'S i obair a chruthachaidh, Dia a dhèanamh nan uile nithe do neo-ni, le focal a chumhachd, ann an sè làithibh, agus gach uile ni ro mhaith.

10 C. *Cionnus a chruthaich Dia an duine?*

*F.* Chruthaich Dia an duine, fear agus bean, a réir a choslais féin, ann an eòlas, fìreantachd, agus naomhachd, le uachdaranachd os ceann nan creutairean.

11 C. *Ciod iad oibre freasdail Dé?*

*F.* 'S iad oibre freasdail Dé, e bhi coimhead agus a' riaghladh a chreutairean uile, le 'n uile ghnìomharaibh, gu ro naomh, gu ro glic, agus gu ro chumhachdach.

12 C. *Ciod an gnìomh àraid freasdail a rinn Dia a thaobh an duine, 's an staid anns an do chruthaicheadh e?*

*F.* 'N uair a chruthaich Dia an duine, rinn e co-cheangal beatha ris, ag iarruidh ùmhlachd iomlan air mar chumha; agus a' toirmeasg dha itheadh do chraoibh eòlais a' mhaith agus an uile, fuidh phéin a' bhàis.

13 C. *An d'fhan ar ceud sinnsear 's an staid anns an do chruthaicheadh iad?*

*F.* Air d' ar ceud sinnsear bhi air am fàgail gu saorsa an toile féin, thuit iad o 'n staid anns an do chruthaicheadh iad, le peacachadh an aghaidh Dhé.

14 C. *Ciod e peacadh?*

*F.* 'S e peacadh, uireasbhuidh coslais ris an lagh, no briseadh lagha Dhé.

15 C. *Ciod am peacadh leis an do thuit ar ceud sinnsear o 'n staid anns an do chruthaicheadh iad?*

*F.* B' e 'm peacadh leis an do thuit ar ceud sinnsear o 'n staid anns an do chruthaicheadh iad, gu d'ith iad am meas toirmisgte.

16 C. *An do thuit an cinneadh-daoine gu léir ann an ceud pheacadh Adhaimh?*

*F.* Air do 'n cho-cheangal bhi air a dhèanamh ri Adhamh, cha b' ann a mhàin air a shon féin, ach air son a shliochd; uime sin, an cinneadh-daoine gu léir, a thàinig uaith le ginealachaibh gnàthaichte, pheacaich iad ann, agus thuit iad leis, anns a' cheud chionta.

17 C. *Ciod an staid gus an d'thug an leagadh an cinneadh-daoine?*

*F.* Thug an leagadh an cinneadh-daoine gu staid peacaidh agus truaighe.

18 C. *Ciod e peacadh na staide sin anns an do thuit an duine?*

*F.* 'S e peacadh na staide sin anns an do thuit an duine, e bhi fuidh chionta ceud pheacaidh Adhaimh, fuidh easbhuidh na ceud fhìreantachd, agus fuidh

thruaillidheachd a nàduir gu h-iomlan, ri 'n goirear gu coitchionn am peacadh gin; maille ris gach peacadh gnìomh a tha sruthadh uaith so.

19 C. *Ciod i truaighe na staid' anns an do thuit an duine?*

*F.* Trid an leagaidh, chaill an cinneadh-daoine gu léir an co-chomunn ri Dia, tha iad fuidh fheirg agus mhallachadh Dhé, agus mar sin buailteach do gach uile truaighe 's a' bheatha so, do 'n bhàs féin, agus do phiantaibh ifrinn gu sìorruidh.

20 C. *An d'fhàg Dia an cinneadh-daoine uile gu bhi caillte ann an staid peacaidh agus truaighe?*

*F.* Air do Dhia, o 'fhìor ghean maith féin, cuid a thaghadh o 'n uile shìorruidheachd, chum na beatha maireannaich, rinn e co-cheangal gràis, gu 'n saoradh o staid peacaidh agus truaighe, agus gu 'n toirt gu staid slàinte trid Fir-saoraidh.

21 C. *Cò e Fear-saoraidh muinntir thaghta Dhé?*

*F.* 'S e aon Fhear-saoraidh muinntir thaghta Dhé, an Tighearn Iosa Criosd, neach, air bhi dha 'n a Mhac sìorruidh do Dia, a rinneadh 'n a dhuine; agus mar sin a bha, agus a tha 'n a Dhia agus 'n a dhuine, ann an dà nàdur eadar-dhealuichte, ach ann an aon phearsa, gu sìorruidh.

22 C. *Air bhi do Chriosd 'n a Mhac do Dhia, cionnus a rinneadh e 'n a dhuine?*

*F.* Rinneadh Criosd, Mac Dhé, 'n a dhuine le corp fìor agus anam reusonta ghabhail da féin, air dha bhi, le cumhachd an Spioraid Naoimh, air a ghabhail am broinn na h-òighe Muire, is air a bhreith leatha, ach saor o pheacadh.

23 C. *Ciod na dreuchdan a tha Chriosd a' cur an gnìomh mar ar Fear-saoraidh?*

*F.* Tha Criosd mar ar Fear-saoraidh, a' cur an

gnìomh dhreuchdan Fàidh, Sagairt, agus Rìgh, araon ann an staid irioslachaidh agus àrdachaidh.

24 C. *Cionnus a tha Criosd a' cur dreuchd Fàidh an gnìomh?*

*F.* Tha Criosd a' cur dreuchd Fàidh an gnìomh, le toil Dé chum ar slàinte fhoillseachadh dhuinn, le 'fhocal agus le a Spiorad.

25 C. *Cionnus a tha Criosd a' cur dreuchd Sagairt an gnìomh?*

*F.* Tha Criosd a' cur dreuchd Sagairt an gnìomh, le e féin a thoirt suas aon uair mar ìobairt, chum ceartas Dé a dhìoladh, agus sinne a dhèanamh réidh ri Dia, agus le gnàth eadar-ghuidhe a dhèanamh air ar son.

26 C. *Cionnus a tha Criosd a' cur dreuchd Rìgh an gnìomh?*

*F.* Tha Criosd a' cur dreuchd Rìgh an gnìomh, le sinne chur fo cheannsal da féin, le 'r riaghladh agus ar dìonadh, agus le casg a chur, agus buaidh a thoirt, air na h-uile a tha 'n an naimhdibh dha-san agus dhuinne.

27 C. *Cionnus a bha Criosd air 'irioslachadh?*

*F.* Bha Criosd air 'irioslachadh le bhi air a bhreith, agus sin ann an staid ìosail, air a dhèanamh fuidh 'n lagh, 'a dol fuidh thruaighibh na beatha so, fuidh fheirg Dhé, agus fuidh bhàs malluichte a' chroinn-cheusaidh, le bhi air 'adhlacadh, agus le fuireach fuidh chumhachd a' bhàis rè seal.

28 C. *Cionnus a ta Criosd air 'àrdachadh?*

*F.* A ta Criosd air 'àrdachadh le 'aiseirigh o na marbhaibh air an treas là, le 'dhol suas air nèamh, le suidhe air deas làimh Dhé an Athar, agus le teachd a thoirt breth air an t-saoghal air an là dheireannach.

29 C. *Cionnus a tha sinn air ar dèanamh 'n ar luchd co-pàirt do 'n t-saorsa a choisinn Criosd?*

*F.* Tha sinn air ar dèanamh 'n ar luchd co-pàirt do 'n t-saorsa a choisinn Criosd, le i bhi air a cur ruinn, gu h-éifeachdach, le a Spiorad Naomh-san.

30 C. *Cionnus a tha 'n Spiorad a' cur ruinn na saorsa a choisinn Criosd?*

*F.* Tha 'n Spiorad a' cur ruinn na saorsa a choisinn Criosd, le creidimh oibreachadh annainn, agus ar dlùth-cheangal le sin, ri Criosd, 'n ar gairm éifeachdaich.

31 C. *Ciod i a' ghairm éifeachdach?*

*F.* 'S i a' ghairm éifeachdach, obair Spioraid Dé, leis am bheil e 'g ar toirt gu mothachadh d' ar cionta agus d' ar truaighe, a' soillseachadh ar n-inntinn le h-eòlas Chriosd, ag ath-nuadhachadh ar toile; agus mar sin 'g ar dèanamh deònach agus comasach air Iosa Criosd a dhlùth-ghabhail d' ar n-ionnsuidh, mar a tha e air a thairgseadh dhuinn gu saor anns an t-soisgeul.

32 C. *Ciod na sochairean a tha iadsan a ta air an gairm gu h-éifeachdach a' faghail anns a' bheatha so?*

*F.* Tha iadsan a tha air an gairm gu h-éifeachdach, a' faghail anns a' bheatha so, fìreanachaidh, uchd-mhacachd, naomhachaidh, agus gach aon sochair a tha 's a' bheatha so a' teachd 'n an cuideachd sin, no a' sruthadh uatha.

33 C. *Ciod e fìreanachadh?*

*F.* Is e fìreanachadh gnìomh saor ghean-maith Dhé, leis am bheil e a' maitheadh dhuinn ar n-uile pheacaidh, agus a' gabhail ruinn mar fhìreanaibh 'n a fhianuis; agus sin a mhàin air sgàth fìreantachd Chriosd, air a meas dhuinn, agus air a gabhail chugainn le creidimh a mhàin.

34 C. *Ciod i uchd-mhacachd?*

*F.* 'S i uchd-mhacachd gnìomh saor ghean-maith Dhé, leis am bheil sinn air ar gabhail ann an àireamh, agus a' faghail còir air gach dlighe a bhuineas do chloinn Dhé.

35 C. *Ciod e naomhachadh ?*

*F.* 'S e naomhachadh obair saor-ghràis Dé, leis am bheil sinn air ar n-ath-nuadhachadh 's an duine gu h-iomlan, a réir ìomhaigh Dé, agus air ar dèanamh comasach ni 's mò agus ni 's mò gu bàsachadh do 'n pheacadh, agus teachd beò do fhìreantachd.

36 C. *Ciod na sochairean a ta 's a' bheatha so a' teachd an cuideachd no a' sruthadh o fhìreanachadh, uchd-mhacachd agus naomhachadh ?*

*F.* 'S iad na sochairean a tha 's a' bheatha so, a' teachd an cuideachd no a' sruthadh o fhìreanachadh, uchd-mhacachd agus naomhachadh, dearbhbheachd air gràdh Dhé, sìth coguis, aoibhneas anns an Spiorad Naomh, fàs ann an gràs, agus buanachadh ann gu ruig a' chrìoch.

37 C. *Ciod na sochairean a ta na creidmhich a' faghail o Chriosd ri h-àm am bàis ?*

*F.* Tha anama nan creidmheach ri h-àm am bàis air an dèanamh iomlan ann an naomhachd, agus air ball a' dol gu glòir ; agus tha an cuirp, air dhoibh bhi sìor-cheangailte ri Criosd, a' gabhail fois 'n an uaighibh gu ruig an aiseirigh.

38 C. *Ciod na sochairean a tha na creidmhich a' faghail o Chriosd anns an aiseirigh ?*

*F.* 'S an aiseirigh, bithidh na creidmhich air dhoibh bhi air an togail suas ann an glòir, air an aideachadh gu follaiseach, agus air an làn-shaoradh air là a' bhreitheanais ; agus air an dèanamh uilebheannaichte ann an Dia a làn-mhealt uinngu sìorruidh.

39 C. *Ciod e an dleasdanas a tha Dia ag iarruidh air an duine?*

*F.* 'S e 'n dleasdanas a tha Dia ag iarruidh air an duine ùmhlachd d' a thoil a tha foillsichte.

40 C. *Ciod an riaghailt ùmhlachd a thug Dia air tùs do 'n duine?*

*F.* B' i an riaghailt ùmhlachd a thug Dia air tus do'n duine, lagh nam Modhanna.

41 C. *C' àit am bheil lagh nam Modhanna air a chur sìos gu h-aithghearr?*

*F.* Tha lagh nam Modhanna air a chur sìos gu h-aithghearr anns na deich àitheantaibh.

42 C. *Ciod is suim do na deich àitheantaibh?*

*F.* 'S i is suim do na deich àitheantaibh, *An Tighearn ar Dia a ghràdhachadh le 'r n-uile chridhe, le 'r n-uil' anam, le 'r n-uile neart, agus le 'r n-uil' inntinn; agus ar coimhearsnaich a ghràdhachadh mar sinn féin.*

43 C. *Ciod e roimh-ràdh nan deich àitheantan?*

*F.* Tha roimh-ràdh nan deich àitheantan air a chur sìos anns na briathraibh so, "*Is mise an Tighearna do Dhia, a thug a mach thu á tìr na h-Eiphit, á tigh na daorsa.*"

44 C. *Ciod a tha roimh-ràdh nan deich àitheantan a' teasgasg dhuinn?*

*F.* Tha roimh-ràdh nan deich àitheantan a' teagasg dhuinn, A chionn gur h-e Dia is Tighearn ann, agus gur h-e ar Dia-ne agus ar Fear-saoraidh; uime sin, gu bheil e mar fhiachaibh oirnn 'àitheantan uile a choimhead.

45 C. *Ciod i a' cheud àithne?*

*F.* 'S i a' cheud àithne, "*Na biodh Dée 's am bìth eile agad a' m' làthair-sa.*"

46 C. *Ciod a tha a' cheud àithne ag iarruidh?*

*F.* Tha a' cheud àithne ag iarruidh oirnn aithn-

eachadh agus aideachadh gur h-e Dia a mhàin an Dia fìor, agus ar Dia-ne; agus aoradh agus glòir a thoirt dha do réir sin.

47 C. *Ciod a tha a' cheud àithne a' toirmeasg?*

*F.* Tha a' cheud àithne a' toirmeasg, an Dia fìor àicheadh, no dearmad a dhèanamh air aoradh agus glòir a thoirt da mar Dhia, agus mar ar Dia-ne; no 'n t-aoradh agus a' ghlòir a dhlighear dha-san a mhàin, a thoirt do neach air bith eile.

48 C. *Ciod a tha gu sònruicht' air a theagasg dhuinn leis na briathraibh so 's a' cheud àithne " a' m' làthair-sa."*

*F.* Tha na briathra so 's a' cheud àithne " *a' m' làthair-sa*" a' teagasg dhuinn, gu bheil Dia, d' an léir na h-uile nithe, a' toirt aire do 'n pheacadh so, eadhon, dia 's am bith eile bhi againn; agus gu bheil e ro dhiombach air a shon.

49 *C. Ciod i an dara h-àithne?*

*F.* 'S i 'n dara h-àithne, " *Na dèan dhuit fèin dealbh snaidhte, no coslas 's am bith a dh' aon ni, a ta 's na nèamhaibh shuas, no air an talamh shìos, no 's na h-uisgeachaibh fuidh 'n talamh. Na crom thu féin sìos doibh, agus na dèan seirbhis doibh; oir mis' an Tighearna do Dhia, is Dia eudmhor mi, a' leantuinn aingidheachd nan aithrichean air a' chloinn, air an treas, agus air a' cheathramh ginealach dhiubh-san a dh' fhuathaicheas mi; agus a' nochdadh tròcair do mhìltibh dhiubh-san a ghràdhaicheas mi, agus a choimhideas m' àitheantan.*"

50 C. *Ciod a tha 'n dara h-àithne ag iarruidh?*

*F.* Tha 'n dara h-àithne ag iarruidh, gabhail ris gach uile ghnè aoraidh agus òrduigh dhiadhaidh a dh'àithn Dia 'n a fhocal; agus an coimhead agus an gléidheadh fìor-ghlan agus iomlan.

51 C. *Ciod a tha 'n dara h-àithne a' toirmeasg?*

*F.* Tha 'n dara h-àithne a' toirmeasg aoradh a thoirt do Dhia le dealbhaibh, no air sheòl 's am bith eile nach 'eil òrduichte 'n a fhocal.

52 C. *Ciod na reusoin a tha ceangailte ris an dara h-àithne?*

*F.* 'S iad na reusoin a tha ceangailte ris an dara h-àithne, àrd-uachdaranachd Dhé os ar ceann, a shealbh-chòir annainn, agus an t-eud a tha aige d' a aoradh féin.

53 C. *Ciod i an treas àithne?*

*F.* 'S i 'n treas àithne, "*Na tabhair ainm an Tighearna do Dhé an dìomhanas; oir cha mheas an Tighearna neo-chiontach esan a bheir 'ainm an dìomhanas.*"

54 C. *Ciod a tha 'n treas àithne ag iarruidh?*

*F.* Tha 'n treas àithne ag iarruidh, ainmean, buadhan, feartan, òrduighean, briathran, agus oibre Dhé, a ghnàthachadh gu naomh, agus gu h-urramach.

55 C. *Ciod a tha 'n treas àithne a' toirmeasg?*

*F.* Tha 'n treas àithne a' toirmeasg mi-naomhachadh no mi-ghnàthachadh ni 's am bith leis am bheil Dia 'g a fhoillseachadh féin.

56 C. *Ciod an reuson a tha ceangailte ris an treas àithne?*

*F.* 'S e 'n reuson a tha ceangailte ris an treas àithne, ged fheud luchd-brisidh na h-àithne so dol as o dhìoghaltas o làimh dhaoine; gidheadh nach fuiling an Tighearn ar Dia dhoibh dol as o 'cheart bhreitheanas féin.

57 C. *Ciod i a' cheathramh àithne?*

*F.* 'S i a' cheathramh àithne, "*Cuimhnich là na Sàbaid a naomhachadh. Sè làithean saothraichidh tu, agus ni thu t' obair uile. Ach air an t-seachdamh là, tha Sàbaid an Tighearna do Dhé: air an là sin*

*na dèan obair 's am bith, thu féin, no do mhac, no do nighean, d' òglach, no do bhanoglach, no d' ainmhidh, no do choigreach a tha 'n taobh stigh do d' gheataibh : oir ann an sè làithibh rinn an Tighearna na nèamhan agus an talamh, an fhairge, agus gach ni a tha annta ; agus ghabh e fois air an t-seachdamh là : air an aobhar sin bheannaich an Tighearna là na sàbaid agus naomhaich se e."*

58 C. *Ciod a tha a' cheathramh àithne ag iarruidh?*

*F.* Tha a' cheathramh àithne ag iarruidh na h-àmanna suidhichte a dh'òrduich Dia 'n a fhocal a choimhead naomha dha ; gu sònruichte aon là iomlan do na seachd làithibh, gu bhi 'n a shàbaid naomha dha féin.

59 C. *Ciod an là do na seachd làithibh a dh'òrduich Dia gu bhi 'n a shàbaid?*

*F.* O thoiseach an t-saoghail gu aiseirigh Chriosd, dh'òrduich Dia an seachdamh là do'n t-seachduin gu bhi 'n a shàbaid ; agus riamh o sin, gu ruig deireadh an t-saoghail, a' cheud là do'n t-seachduin ; 's i sin Sàbaid nan Crìosduidhean.

60 C. *Cionnus is còir an t-sàbaid a naomhachadh ?*

*F.* Is còir an t-Sàbaid a naomhachadh le tàmh naomh a ghabhail rè fad an là sin, eadhon o gach uile ghnothuch saoghalta agus cluiche a tha ceadaicht' air làithibh eile, agus leis an ùin' uile a bhuileachadh ann an oibribh na diadhachd gu dìomhair agus gu follaiseach, saor o mheud 's a tha feumail a chaitheamh ann an oibribh na h-éigin agus na tròcair'.

61 C. *Ciod a tha a' cheathramh àithne a' toirmeasg ?*

*F.* Tha a' cheathramh àithne a' toirmeasg, na dleasdanais a tha air an iarruidh oirnn a dhearmad no an dèanamh le mi-chùram, an t-sàbaid a mhi-naomhachadh le dìomhanas, no le ni 's am bith a dhèanamh a tha ann féin cronail, no le smuaintibh,

briathraibh no gnìomharaibh neo-fheumail mu 'r gnothuichibh saoghalta, no mu chluich' agus sùgradh.

62 C. *Ciod na reusoin a tha ceangailte ris a' cheathramh àithne ?*

*F.* 'S iad na reusoin a tha ceangailte ris a' cheathramh àithne, gu bheil Dia a' ceadachadh dhuinn sè làithean do 'n t-seachduin air son ar gnothuichean féin, gu bheil e 'g agradh còir àraid air an t-seachdamh là; gu d'thug e féin dhuinn 'eisimpleir, agus gu 'n do bheannaich e là na Sàbaid.

63 C. *Ciod i a' chùigeamh àithne ?*

*F.* 'S i a' chùigeamh àithne " *Tabhair onoir do t' athair, agus do d' mhàthair; a chum gu 'm bi do làithean buan, air an fhearann a tha 'n Tighearna do Dhia a' toirt dhuit.*"

64 C. *Ciod tha a' chùigeamh àithne ag iarruidh ?*

*F.* Tha a' chuigeamh àithne ag iarruidh, an t-urram a ghléidheadh, agus an dleasdanas a choimhlionadh, a bhuineas do gach neach anns gach inbhe agus dàimh 's am bi iad, ma 's ann an inbhe àird, no 'n inbhe ìosail, no 'n coimeas inbhe.

65 C. *Ciod tha a' chùigeamh àithne a' toirmeasg ?*

*F.* Tha a' chùigeamh àithne a' toirmeasg, ni 's am bith a dhearmad no 'dhèanamh an aghaidh an urraim agus an dleasdanais a bhuineas do gach neach, a réir an inbhe agus an dàimh fa leth.

66 C. *Ciod an reuson a tha ceangailte ris a' chùigeamh àithne ?*

*F.* 'S e 'n reuson a tha ceangailte ris a' chùigeamh àithne, gealladh air saoghal fad agus soirbheachadh (a réir mar a fhreagras sin do ghlòir Dhé, is d' an leas féin) do uile luchd-coimhid na h-àithne so.

67 C. *Ciod i 'n t-sèathamh àithne ?*

*F.* 'S i 'n t-sèathamh àithne, "*Na dèan mortadh.*"

68 C. *Ciod a tha 'n t-sèathamh àithne ag iarruidh?*

*F.* Tha 'n t-sèathamh àithne ag iarruidh gach uile dhìchill laghail chum ar beatha féin, agus beatha dhaoin' eile a choimhead.

69 C. *Ciod a tha 'n t-sèathamh àithne a' toirmeasg?*

*F.* Tha 'n t-sèathamh àithne a' toirmeasg ar beatha féin, no beatha ar coimhearsnaich a thoirt air falbh gu h-eucorach, no ni 's am bith a chuidicheas gu sin a dhèanamh.

70 C. *Ciod i 'n t-seachdamh àithne?*

*F.* 'Si 'n t-seachdamh àithne, "*Na dèan adhalt-*" "*rannas.*"

71 C. *Ciod a tha 'n t-seachdamh àithne ag iarruidh?*

*F.* Tha 'n t-seachdamh àithne ag iarruidh, ar geamnuidheachd féin, agus geamnuidheachd ar coimhearsnaich a choimhead, ann an cridhe, an cainnt, agus ann am beusaibh.

72 C. *Ciod a tha 'n t-seachdamh àithne a' toirmeasg?*

*F.* Tha 'n t-seachdamh àithne a' toirmeasg gach uile smuain, bhriathar, agus gnìomh neo-gheamnuidh.

73 C. *Ciod i an ochdamh àithne?*

*F.* 'S i 'n ochdamh àithne, "*Na dèan gadachd.*"

74 C. *Ciod a tha 'n ochdamh àithne ag iarruidh?*

*F.* Tha 'n ochdamh àithne ag iarruidh, gach meadhon laghail a ghnàthachadh chum maoin agus saoibhreas fhaotainn agus a mheudachadh dhuinn féin, agus do dhaoinibh eile.

75 C. *Ciod a tha 'n ochdamh àithne a' toirmeasg?*

*F.* Tha 'n ochdamh àithne a' toirmeasg, gach ni a bhacas ar maoin agus ar saoibhreas saoghalta féin, no maoin agus saoibhreas saoghalta ar coimhearsnaich, gu h-eucorach.

76 C. *Ciod i an naothamh àithne?*

*F.* 'S i an naothamh àithne, "*Na tabhair fianuis bhréige 'n aghaidh do choimhearsnaich.*"

77 C. *Ciod a tha 'n naothamh àithne ag iarruidh?*

*F.* Tha 'n naothamh àithne ag iarruidh, an fhìrinn a choimhead eadar duin' is duine; agus ar deadh ainm féin, agus deadh ainm ar coimhearsnaich a sheasamh, gu sònruichte ann am fianuis a thabhairt.

78 C. *Ciod a tha 'n naothamh àithne a' toirmeasg?*

*F.* Tha 'n naothamh àithne a' toirmeasg, gach ni a bhios cronail do 'n fhìrinn, no a ni coire d' ar deadh ainm féin, no do dheadh ainm ar coimhearsnaich.

79 C. *Ciod i 'n deicheamh àithne?*

*F.* 'S i 'n deicheamh àithne, "*Na sanntaich tigh do choimhearsnaich; na sanntaich bean do choimhearsnaich, no 'òglach no 'bhanoglach, no 'dhamh, no 'asal, no aon ni a 's le do choimhearsnaich.*"

80 C. *Ciod a tha 'n deicheamh àithne ag iarruidh?*

*F.* Tha 'n deicheamh àithne ag iarruidh, bhi lànthoilichte le 'r staid féin; agus rùn ceart agus seirceil bhi againn 'n ar cridhe, do 'r coimhearsnach agus do gach ni a bhuineas da.

81 C. *Ciod a tha 'n deicheamh àithne a' toirmeasg?*

*F.* Tha 'n deicheamh àithne a' toirmeasg gach uile ghearan air ar staid féin, farmad agus doilghios air son maith ar coimhearsnaich, agus gach togradh agus rùn eu-cneasda do ni 's am bith a ta aige.

82 C. *Am bheil neach 's am bith comasach air àitheantaibh Dhé a choimhead gu foirfe?*

*F.* O thuiteam ar ceud sinnsear, cha 'n 'eil neach 's am bith, nach 'eil ach 'n a dhuine a mhàin, comasach air àitheantaibh Dhé a choimhead gu foirfe 's a' bheatha so; ach tha na h-uile, gach là, 'g am bris-

eadh, ann an smuain, ann am briathar, agus ann an gnìomh.

83 C. *Am bheil gach uile bhriseadh an lagha coimeas ann an uamharrachd?*

*F.* Tha cuid do pheacaibh annta féin, agus le h-iomadh gnè an-tromachaidh, ni 's uamharra na chéile am fianuis Dé.

84 C. *Ciod a tha gach aon pheacadh a' toilltinn?*

*F.* Tha gach aon pheacadh a' toilltinn feirge agus mallachd Dhé, araon anns a' bheatha so, agus anns a' bheatha a ta ri teachd.

85 C. *Ciod a tha Dia ag iarruidh uainne chum 's gu 'm feud sinn dol as o 'fheirg agus o 'mhallachd-san a thoill sinn le 'r peacaibh?*

*F.* Chum dol as o fheirg agus o mhallachd Dhé a thoill sinn le 'r peacaibh; tha Dia ag iarruidh uainn, creidimh ann an Iosa Criosd, aithreachas chum beatha, maille ri gnàthachadh dìchiollach gach meadhoin o 'n leth muigh, leis am bheil Criosd a' co-pàirteachadh ruinn shochairean na saorsa.

86 C. *Ciod e creidimh ann an Iosa Criosd?*

*F.* Creidimh ann an Iosa Criosd, is gràs slàinteil e, leis am bheil sinn a' gabhail ris, agus ag earbsadh as, 'n a aonar, air son slàinte; mar tha e air a thairsgeadh dhuinn anns an t-soisgeul.

87 C. *Ciod e aithreachas chum beatha?*

*F.* Aithreachas chum beatha, is gràs slàinteil e, leis am bheil am peacach (air dha mothachadh ceart a ghabhail d' a pheacadh, agus do thròcair Dhé ann an Criosd,) le doilghios agus fuath d' a pheacadh, a' pilleadh uaith gu Dia, le làn rùn agus dìchioll air nuadh ùmhlachd a thoirt da.

88 C. *Ciod na meadhonan o 'n leth muigh leis am bheil Criosd a' co-pàirteachadh ruinn shochairean na saorsa?*

*F.* 'S iad na meadhonan o 'n leth muigh leis am bheil Criosd a' co-pàirteachadh ruinn shochairean na saorsa, 'òrduighean féin, gu h-àraid am focal, na sàcramainte, agus ùrnuigh; tha uile air an dèanamh éifeachdach chum slàinte do na daoinibh taghta.

89 C. *Cionnus a tha 'm focal air a dhèanamh éifeachdach chum slàinte?*

*F.* Tha Spiorad Dhé a' dèanamh leughaidh an fhocail, ach gu h-àraid a shearmonachaidh, 'n a mheadhon éifeachdach, chum peacaich a thoirt gu mothachadh agus gu iompachadh, agus gu 'n togail suas ann an naomhachd agus an comhfhurtachd, tre chreidimh, chum slàinte.

90 C. *Cionnus is còir am focal a leughadh agus 'éisdeachd, chum 's gu bi e éifeachdach chum slàinte?*

*F.* A chum 's gu bi am focal éifeachdach chum slàinte, is feumail dhuinn aire a thoirt dha, le dùrachd, ulluchadh, agus ùrnuigh, a ghabhail chugainn le creidimh agus gràdh, a thasgaidh 'n ar cridhibh, agus a chur an gnìomh 'n ar caithe-beatha.

91 C. *Cionnus a tha na sàcramainte air an dèanamh 'n am meadhonaibh éifeachdach chum slàinte?*

*F.* Tha na sàcramaintean air an dèanamh 'n am meadhonaibh éifeachdach chum slàinte, cha 'n ann o bhrìgh 's am bith annta féin, no 's an tì a fhritheileas iad, ach tre bheannachadh Chriosd a mhàin, agus oibreachadh a Spioraid, annta-san a ghabhas iad le creidimh.

92 C. *Ciod e sàcramaint?*

*F.* Ordugh naomh, a chuireadh air chois le Criosd, anns am bheil Criosd agus sochairean a' cho-cheangail nuaidh, air an samhlachadh, air an daingneachadh, agus air an cur ris na creidmhich, le comharaibh faicsinneach.

93 C. *Ciod iad sàcramainte an Tiomnaidh Nuaidh?*

*F.* 'S iad sàcramainte an Tiomnaidh Nuaidh, am Baisteadh agus Suipeir an Tighearna.

94 C. *Ciod e baisteadh?*

*F.* Is sàcramaint e, anns an bheil ionnlad le h-uisge, ann an ainm an Athar, agus a' Mhic, agus an Spioraid Naoimh, a' ciallachadh, agus a' daingneachadh, gu bheil sinn air ar suidheachadh ann an Criosd, agus 'n ar luchd-co-pàirt do shochairibh cho-cheangail nan gràs, agus gu bheil sinn fuidh ghealladh do 'n Tighearna gu bi sinn leis-san.

95 C. *Cò d' an còir am baisteadh a fhrithealadh?*

*F.* Cha chòir am baisteadh a fhrithealadh do neach air bith a tha 'n taobh muigh do 'n eaglais fhaicsinneach, gus an aidich e a chreidimh ann an Criosd, agus ùmhlachd dha; ach is còir naoidheana na muinntir a tha 'n am buill do 'n eaglais fhaicsinneich a bhaisteadh.

96 C. *Ciod i suipeir an Tighearna?*

*F.* Is sàcramaint i, anns am bheil bàs Criosd air 'fhoillseachadh, le h-aran agus fìon a thabhairt agus a ghabhail a réir 'òrduigh féin; agus tha iadsan a ghabhas so gu h-iomchuidh, air an dèanamh (cha 'n ann air mhodh feòlmhor, ach tre chreidimh) 'n an luchd co-pàirt d' a chorp agus d' a fhuil-san, le 'uile shochairibh, chum am beathachaidh spioradail, agus am fàs ann an gràs.

97 C. *Ciod tha air 'iarruidh orra-san le 'm b' àill suipeir an Tighearn a ghabhail gu h-iomchuidh?*

*F.* Is feumail dhoibh-san leis am b' àill suipeir an Tighearn a ghabhail gu h-iomchuidh, iad féin a cheasnachadh do thaobh an eòlais, chum corp an Tighearna aithneachadh, do thaobh an creidimh chum an t-anam a bheathachadh leis, do thaobh an aithreachais, an gràidh, agus an nuadh ùmhlachd;

air eagal, air teachd dhoibh gu neo-iomchuidh, gu 'n ith agus gu 'n òl iad breitheanas dhoibh féin.

98 C. *Ciod i ùrnuigh?*

*F.* 'S i ùrnuigh bhi cur suas ar n-athchuinge ri Dia ag iarruidh nithe do réir a thoile, ann an ainm Chriosd, ag aideachadh ar peacaidh, agus a' toirt buidheachais da air son a thiodhlacan.

99 C. *Ciod an riaghailt a thug Dia dhuinn g' ar seòladh ann an ùrnuigh a dhèanamh?*

*F.* Tha focal Dé gu h-uile feumail 'g ar seòladh ann an ùrnuigh a dhèanamh; ach 's i 'n riaghailt shònruichte a sheòlas sinn, an ùrnuigh sin a theagaisg Criosd d' a dheiscioblaibh, ri 'n goirear gu coitchionn, *Urnuigh an Tighearna?*

100 C. *Ciod a tha roimh-ràdh ùrnuigh an Tighearna a' teagasg dhuinn?*

*F.* Tha roimh-ràdh ùrnuigh an Tighearna (eadhon " *Ar n-Athair a ta air nèamh*") a' teagasg dhuinn teachd am fagus do Dhia leis gach uile urram naomh agus muinghinn, mar chloinn a chum an Athar, a ta comasach agus toileach air cuideachadh leinn; agus gur còir dhuinn ùrnuigh a dhèanamh maille ri daoinibh eile, agus air an son.

101 C. *Ciod a tha sinn a' guidheadh anns a' cheud iarrtus?*

*F.* 'S a' cheud iarrtus (eadhon " *Gu naomhaichear t' ainm*") tha sinn a' guidheadh gu ma toil le Dia sinne agus daoin' eile a dhèanamh comasach air e féin a ghlòrachadh anns gach aon ni leis am bheil e 'g a fhoillseachadh féin; agus gu stiùireadh e na h-uile nithe chum a ghlòire féin.

102 C. *Ciod a tha sinn a' guidheadh anns an dara h-iarrtus?*

*F.* 'S an dara h-iarrtus (eadhon, " *Gu tigeadh do rìoghachd*") tha sinn a' guidheadh, Gu biodh rìogh-

achd Shàtain air a sgrios, rìoghachd nan gràs air a meudachadh, gu biodh sinn féin agus daoin' eile air ar toirt d' a h-ionnsuidh, agus air ar coimhead innte; agus gu biodh rìoghachd na glòire air a luathachadh.

103 C. *Ciod a tha sinn a' guidheadh anns an treas iarrtus?*

*F.* 'S an treas iarrtus (eadhon, "*Gu dèanar do thoil air thalamh mar a nithear air nèamh.*") Tha sinn a' guidheadh, Gu dèanadh Dia sinn comasach agus deònach le a ghràs, gu eòlas a ghabhail air a thoil, agus a bhi freagarrach agus ùmhal dhi anns gach aon ni, mar ta na h-aingil air nèamh.

104 C. *Ciod a tha sinn a' guidheadh anns a' cneathramh iarrtus?*

*F.* 'S a' cheathramh iarrtus (eadhon, "*Tabhair dhuinn an dugh ar n-aran làthail*") tha sinn a' guidheadh, Gu faigheamaid, do shaor thoirbheartas Dé, cuibhrionn chuimseach do nithe maithe na beatha so; agus gu mealamaid a bheannachadh leo.

105 C. *Ciod a tha sinn a' guidheadh anns a chùigeamh iarrtus?*

*F.* 'S a' chùigeamh iarrtus (eadhon, "*Agus maith dhuinn ar fiacha mar a mhaitheamaid d' ar luchd-fiacha*") tha sinn a' guidheadh, Gu maitheadh Dia dhuinn gu saor ar n-uile pheacaidh, air sgàth Chriosd; agus is mò ar misneach so iarruidh, gu bheil sinn air ar neartachadh, trid a ghràis, gu maitheanas a thoirt o 'r cridhe, do dhaoinibh eile.

106 C. *Ciod a tha sinn a' guidheadh anns an t-sèathamh iarrtus?*

*F.* 'S an t-sèathamh iarrtus (eadhon, "*Agus na leig sinn am buaireadh, ach saor sinn o 'n olc*) tha sinn a' guidheadh, Dia 'g ar gléidheadh o bhi air ar

buaireadh chum peacaidh, no ar cumail suas agus ar saoradh 'n uair a bhuairear sinn.

107 C. *Ciod a tha co-dhùnadh ùrnuigh an Tighearna a' teagasg dhuinn?*

*F.* Tha co-dhùnadh ùrnuigh an Tighearna (eadhon, " *Oir is leatsa an rìoghachd, agus an cumhachd, agus a' ghlòir, gu sìorruidh, Amen*") a' teagasg dhuinn, ar misneach ann an ùrnuigh a ghabhail o Dhia a mhàin, agus ann ar n-ùrnuigh esan a mholadh, le rìoghachd, cumhachd agus glòir a thabhairt da. Agus mar dhearbhadh air ar dùrachd, agus air ar làn-earbsadh ri éisdeachd fhaghail, tha sinn ag ràdh, " *Amen.*"

## NA DEICH AITHEANTA.

### Ecsodus XX.

Labhair Dia na briathran so uile, ag ràdh, Is mise an Tighearna do Dhia, a thug a mach thu á tìr na h-Eiphit, á tigh na daorsa.

I. Na biodh dée 's am bith eile agad a' m' làthair-sa.

II. Na dèan dhuit féin dealbh snaidhte, no coslas 's am bith a dh' aon ni, a ta 's na nèamhaibh shuas, no air an talamh shìos, no 's na h-uisgeachaibh fuidh 'n talamh. Na crom thu féin sìos dhoibh, agus na dèan seirbhis dhoibh: oir mise an Tighearna do Dhia, is Dia eudmhor mi, a' leantuinn aingidheachd nan aithrichean air a' chloinn, air an treas, agus air a' cheathramh ginealach dhiubh-san a dh'fhuathaicheas mi; agus a' nochdadh tròcair do mhìltibh dhiubh-san a gràdhaicheas mi, agus a choimhideas m'àitheantan.

III. Na tabhair ainm an Tighearna do Dhé an dìomhanas; oir cha mheas an Tighearna neo-chiontach esan a bheir 'ainm an dìomhanas.

IV. Cuimhnich là na sàbaid a naomhachadh. Sè làithean saothraichidh tu, agus ni thu t' obair uile. Ach air an t-seachdamh là tha sàbaid an Tighearna do Dhé; air an là sin na dèan obair 's am bith, thu féin, no do mhac, no do nighean, d' òglach, no do bhanoglach, no d' ainmhidh, no do choigreach a ta 'n taobh stigh do d' gheataibh; oir ann an sè làithibh rinn an Tighearna na nèamhan agus an talamh, an fhairge, agus gach ni a ta annta; agus ghabh e fois

air an t-seachdamh là; air an aobhar sinn bheannaich an Tighearna là na sàbaid, agus naomhaich se e.

V. Tabhair onoir do t' athair, agus do d' mhàthair; a chum gu 'm bi do làithean buan air an fhearann a tha 'n Tighearna do Dhia a' toirt dhuit.

VI. Na dèan mortadh.

VII. Na dèan adhaltrannas.

VIII. Na dèan gadachd.

IX. Na tabhair fianuis bhrèige an aghaidh do choimhearsnaich.

X. Na sanntaich tigh do choimhearsnaich; na sanntaich bean do choimhearsnaich, no 'òglach, no 'bhanoglach, no 'dhamh, no 'asal, no aon ni a 's le do choimhearsnach.



## URNUIGH AN TIGHEARNA.

### Mata VI.

Ar n-Athair a ta air nèamh, Gu naomhaichear t-ainm. Thigeadh do rìoghachd. Dèanar do thoil air thalamh mar a nithear air nèamh. Tabhair dhuinn an diugh ar n-aran làthail. Agus maith dhuinn ar fiacha, amhuil mar a mhaitheas sinn d' ar luchd-fiach. Agus na leig am buaireadh sinn, ach saor sinn o olc: Oir is leatsa an rìoghachd, agus an cumhachd, agus a' ghlòir, gu sìorruidh. Amen.

## A' CHREUD.

Tha mi a' creidsinn ann an Dia an t-Athair Uile-chumhachdach, Cruith-fhear nèimh agus na talmhainn; agus ann an Iosa Criosd, 'aon Mhac-san, ar Tighearna, neach a ghineadh o 'n Spiorad Naomh, a rugadh leis an Oigh Muire, a dh' fhuiling fuidh Phontius Pilat, a cheusadh, a fhuair bàs, agus a dh'adhlaiceadh, a chaidh sìos do staid nam marbh, a dh'éirich a rìs o na marbhaibh air an treas là, a chaidh suas air nèamh, agus a ta 'n a shuidhe air deas làimh Dhé an Athar Uile-chumhachdaich, agus as sin a thig a thoirt breth air na beothaibh agus air na marbhaibh. Tha mi a' creidsinn anns an Spiorad Naomh, anns an Eaglais naoimh choitchionn, ann an co-chomunn nan naomh, ann am maitheanas peacaidh, ann an aiseirigh a' chuirp, agus anns a' bheatha mhaireannaich. AMEN.

A' CHRIOCH.

| | s. | d. |
|---|---|---|
| Bible Stories, with 24 Wood-Cuts, ... ... ... | 0 | 4 |
| Boston's Crook in the Lot, ... ... ... ... ... | 1 | 6 |
| Brook's Apples of Gold, ... ... ... ... ... | 1 | 6 |
| Bunyan's Heavenly Footman, 18mo cloth, ... ... | 1 | 0 |
| ... Holy War, 18mo, cloth, ... ... ... | 2 | 6 |
| Burder's Village Sermons, 18mo, cloth, ... ... | 1 | 6 |
| Caird's Sermon,—Religion in Common Life, 12mo, | 0 | 6 |
| Catechism, Shorter, 1d. Gaelic and English, | 0 | 2 |
| ... Mother's, 1d. Gaelic and English, | 0 | 2 |
| ... Brown's Shorter, for Young Children, ... | 0 | 1 |
| Confession of Faith, fcap 8vo, cloth, ... ... | 2 | 6 |
| Connell's (D. M.) Gaelic Astronomy, 18mo, cloth, | 1 | 6 |
| Currie's Spiritual Hymns, 12mo, ... ... ... | 0 | 2 |
| Doddridges Rise and Progress, 12mo, cloth, ... ... | 3 | 0 |
| Earle's Sacramental Exercises, 18mo, cloth, ... | 1 | 6 |
| Flavel's Token for Mourners, 18mo, cloth, ... ... | 1 | 0 |
| Forbes' Gaelic and English Grammar, 12mo, ... | 4 | 0 |
| ... Baptism and the Lord's Supper, ... ... | 0 | 4 |
| History of Animals Named in the Bible, ... ... | 0 | 6 |
| History of Prince Charles, fcap 8vo, cl., 3s; 12mo, | 1 | 6 |
| History of Joseph, ... ... ... ... ... ... | 0 | 4 |
| Innes' Instructions to Young Enquirers, 18mo, | 0 | 6 |
| Jacobite Songs, with Portrait of Prince Charles, ... | 0 | 9 |
| James' Anxious Inquirer, 12mo, ... ... ... | 1 | 0 |
| Macdonald's Hymns, 18mo, ... ... ... ... | 0 | 2 |
| M'Leod and Dewar's Gaelic Dictionary, 8vo, cl., | 10 | 6 |
| M'Lauchlan's (Rev. Thos.) Celtic Gleanings, or Notices of the History and Literature of the Scottish Gael, ... ... ... ... ... ... | 2 | 6 |
| M'Gregor's Hymns, ... ... ... ... ... ... | 0 | 8 |
| Munro's Selection of Gaelic Songs, ... ... ... | 0 | 4 |
| Peden's Two Sermons and Letters, 18mo, sewed, | 0 | 6 |
| Sum of Saving Knowledge, 12mo, sewed, ... ... | 0 | 4 |
| Thomson's (Dr) Sacramental Catechism, 18mo, sewed, | 0 | 6 |
| Shepherd's Christian Pocket Book, sewed, ... ... | 0 | $1\frac{1}{2}$ |
| Watt's Divine Songs, with Cuts, ... ... ... ... | 0 | 2 |
| Welsh's Sermons, vols. 1 and 3, bound, each, | 2 | 6 |

BIBLES, TESTAMENTS, AND PSALM BOOKS,

VARIOUS BINDINGS AND SIZES.

| | *s.* | *d.* |
|---|---|---|
| Lismore, The Book of the Dean of, ... ... | 7 | 6 |
| Logan's The Scottish Gael, or Celtic Manners of the Highlanders, 2 vols., *plates*, 28s. for | 20 | 0 |
| M'Alpine's Gaelic Grammar, 12mo, *sewed*, ... | 1 | 0 |
| Macbean's Lessons in Gaelic, ... ... ... | 1 | 0 |
| M'Callum's History of the Church of Christ, 8vo, | 4 | 0 |
| Maccoll's Mountain Minstrel, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| Macdonald's (Mac Mhaistir Alistir) Gaelic Songs, | 2 | 0 |
| Macdonald's (Rev. Dr) Gaelic Poems, *cloth*, | 2 | 6 |
| ... Waters of Jordan, 18mo, *sewed*, ... ... | 0 | 2 |
| M'Innes (Rev. D.) Conversations in Gaelic and English, with preface by Professor Blackie, | 1 | 0 |
| M'Intyre's (Duncan Ban) Poems and Songs, with an English Translation of "Coire Cheathaich" and "Ben Dorain," 18mo, ... ... ... | 2 | 0 |
| M'Intyre (Rev. D.) on the Antiquity of the Gaelic Language (in English), ... ... ... | 1 | 6 |
| Mackay's (Rob Donn) Songs and Poems, 18mo, | 2 | 6 |
| Mackenzie's (A.) History of Scotland, Eachdraidh na H-Alba, 12mo, *cloth*, ... ... ... | 3 | 6 |
| Mackellar's (Mrs Mary) Gaelic and English Poems, *cloth*, ... ... ... ... ... | 3 | 6 |
| ... Tourists' Hand-Book of Gaelic and English Phrases, with Pronunciation, ... ... | 0 | 6 |
| Mackenzie's Beauties of Gaelic Poetry, royal 8vo, | 12 | 0 |
| ... Gaelic Melodist, 32mo, ... ... ... | 0 | 4 |
| Maclaurin's Sermon, Uaill ann an Crann-Causaidh Chriosd, ... ... ... ... ... ... | 0 | 6 |
| Macleod, Rev. Dr, Sermon on the Life of the late, by Rev. John Darroch, 8vo, *sewed*, 1s. for | 0 | 6 |
| Macleod, Rev. Norman, Caraid nan Gaidheal, 8vo, *half-bound calf*, ... ... ... ... | 18 | 0 |
| M'Lauchlan's (Rev. Dr) Celtic Gleanings, or Notices of the History and Literature of the Scottish Gael (in English), fcap. 8vo, *cloth*, | 2 | 6 |
| MacLean and Macgregor's Gaelic Hymns, 18mo, | 2 | 0 |
| M'Naughton (Peter) on the Authenticity of the Poems of Ossian (in English), 8vo, ... ... | 0 | 6 |
| Macneill's Neniae, and other Poems, *cloth*, ... | 2 | 0 |
| Macpherson's "An Duanaire," a New Collection of Songs, &c., *never before published*, *cloth*, | 2 | 0 |

| | s. | d. |
|---|---|---|
| MacPherson's Practical Lessons in Gaelic for the use of English-speaking students, ... ... | 1 | 0 |
| Mountain Songster, Collection of Original and Selected Gaelic Songs, ... ... ... | 0 | 6 |
| Muir's (Rev. Dr) Sermon, translated by Rev. A. Macintyre, ... ... ... .. ... | 0 | 2 |
| Munro's Gaelic Primer and Vocabulary, 12mo, | 1 | 0 |
| ... Selection of Gaelic Songs, 32mo, ... ... | 0 | 4 |
| Nicolson's (Sheriff) Collection of Gaelic Proverbs, with English Translation, crown 8vo, ... | 9 | 0 |
| ... The same, large paper, 4to, ... ... | 21 | 0 |
| Ossian's Poems, revised by Dr M'Lauchlan, *cloth*, | 3 | 0 |
| Ossian's Lyre (Clarsach Oisein), *old and new notations*, Nos. 2 and 3, ... ... per doz. | 1 | 6 |
| Peden's Two Sermons and Letters, 18mo, *sewed*, | 0 | 6 |
| Philipps' Seven Common Faults, translated by Rev. H. Maccoll, 12mo, ... ... ... | 1 | 0 |
| Psalm Book, Smith's or Ross's, large type, 18mo, | 2 | 0 |
| Do. Gaelic and English, on one page, ... | 1 | 6 |
| Queen (H.M.) Our Journey in the Highlands, Illustrated, translated into Gaelic by Rev. I. P. St Clair, ... ... ... ... ... | 5 | 0 |
| Ross's (William) Gaelic Songs, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| Sinner's (The) Friend, 12mo, *sewed*, ... ... | 0 | 3 |
| Smith's (Rev. Dr J.) Sean Dana, with English Translation and Notes, by C. S. Jerram, ... | 2 | 6 |
| ... Gaelic Prayers for Families, 12mo, *sewed*, | 1 | 0 |
| ... The same, *cloth*, ... ... ... ... | 1 | 6 |
| Stewart (Chas.) The Gaelic Kingdom in Scotland: its History and Church, cr. 8vo, *cloth*, ... | 3 | 0 |
| Stewart's Elements of Gaelic Grammar, 4th Edition, crown 8vo, *cloth*, ... ... ... | 3 | 6 |
| Sum of Saving Knowledge, 12mo, *sewed*, ... | 0 | 4 |
| Thomson's (Dr) Sacramental Catechism, *sewed*, | 0 | 2 |

---

| | s. | d. |
|---|---|---|
| New Testament for Schools, 12mo, *bound*, ... | 1 | 0 |
| Job to Ecclesiastes, 12mo, *bound*, ... ... | 0 | 6 |
| Proverbs of Solomon, 8vo, *sewed*, ... ... | 0 | 2 |

---

BIBLES, TESTAMENTS, AND PSALM BOOKS,

AT VARIOUS PRICES.

---

*64 South Bridge, Edinburgh.*